Robert Trotter

# BEATH AGUS BAS

# MHR DROCH-DHUINE;

AIR FHOILLSEACHADH DO'N T-SAOGHAL

ANN AN

CO'LABHAIRT CAIRDEIL, MION-EOLACH,

EADAR

MR GLIC-DHUINE AGUS MR FURACHAIR.

---

LE IAIN BUINIAN,

UGHDAR TURUIS A CHRIOSDUIDH, &c.

---

*Air Eadar-Theangachadh gu Gaelic*

LE ROB DOMHNULLACH, MAIGHSTIR-SGOIL.

---

*INVERNESS:*

PRINTED FOR D. MORRISON AND CO.

1824.

## AN UGHDAR DO'N LEUGHADAIR.

A LEUGHADAIR SHUAIRCE,

Mar a bha mi a' smuaineachadh maille rium fhéin ciod a sgriobh mi mu dheighinn turus a Chriosduidh o'n t-saoghal so gu glòir; agus cionnas a bha e taitneach do mhòran anns an rioghachd so; thainig a rithist 'n am inntinn gu sgriobhadh, mar aig an àm sin, uime-san a bha a' dol do fhlaitheanas, mar sin an traths' mu bheath agus bàs nan ain-diadhaich, agus mu'n turus o'n t-saoghal so do ifrinn. Ni an so a rinn mi, agus chuir mi e, mar a tha thu a' faicinn, fo ainm agus thiodal Mhr Droch-dhuine, ainm tha gle fhreagarrach air son a leithid de steigh-theagaisg: chuir mi e fòs ann an cumadh co'-labhairt, a chum gu'm feudainn, leis ni's mò de shocair dhomh féin, agus de thaitneas do'n leughadair, an obair a choi'-lionadh.

Agus ged chuir mi e 'mach 'san t-seòl so, mar a thubhairt mi, gidheadh chaidh mi cho beag 'sa dh'fheudadh a bhith, a mach as rathad m'aire féin air nithe. Seadh, tha mi a' saoilsinn gu'm feud mi gu fior a ràdh, gus a chuid a's fhearr de mo chuimhne, na h-uile nithe mu'm bheil mi an so a' labhairt, tha mi a' ciallachadh a thaobh cinnteachd nan nithe, gu'n d' robh iad air an cuir an gniomh air an t-saoghal so, eadhon iomadh uair fa-chomhair mo shùilean féin.

An so uime-sin, a Leughadair shuairce, tha mi a' tairgse dhuit beath agus bàs Mhr Droch-dhuine da rìreadh, o 'leanabuidheachd gu a bhàs; a chum 's gu'm feud thu, mar ann an sgàthan, fhaicinn le do shùilean féin, na ceuman a tha 'gabhail greim air ifrinn; agus mar an ceudna a bhreithnachadh, am feadh a tha thu a' leughadh mu bhàs Mhr Droch-dhuine, am

bheil *no nach 'eil* thus' thu féin a' saltradh ann a rathad-sa do h-ionnsuidh.

Agus guidheam ort fuireach o toirt beum agus o fhanoid, air son gu bheil Mr Droch-dhuine marbh; ach a roghain air sin, rannsaich gu ciùin umad féin leis an fhocal, co aca tha no nach 'eil thu féin na t-aon de 'theaghlach-sa: oir dh'fhàg Mr Droch-dhuine mòran de a dhìlsean na dheighe, seadh, tha'n saoghal féin air a chuibhrigeadh le a chàirdean. Tha e fior, gu bheil cuid diubh, mar a tha esan, air dol gu an àit, agus an dachaidh fhada, ach tha mìltean de mhìltean air am fàgail 'na dheighe: mar bhraithrean, pheathraichean, clann brathair no peathair-athair no mathair, clann brathair no peathair, thuilleadh air do-àireamh de a chàirdean agus chomraidean.

Faodaidh mi a ràdh agus fòs gun ni sam bith a labhairt ach cus de dh'fhìrinn ann a ràdh mar so, gur gann a tha co'-chomunn, co'-fhlaitheachd, no cuideachd de dhaoine 'san t-saoghal, anns nach 'eil cuid de dhìlsean Mhr Droch-dhuine: seadh, is gann is urrainn sinn fhaotainn teaghlach ann am baile, anns nach d'fhàg e na dheighe bràthair, mac-bràthair no peathair, no cairid.

An comharradh, uime-sin, air am bheil mi aig an àm so a' tilgeadh, tha e farsuing, agus bithidh e cho do-dheanta do an leabhair so a dhol do iomadh teaghlach, agus gun cuid a ghlacadh, 'sa tha e do theachdaire an righ bruchdadh a steach do thigh làn de thraitearan, agus gun neach fhaotainn an sin ach daoine onarach.

Cha'n urrainn mi gun a smuaineachadh, gu'n airmsich an urchair so air mòran o'n a tha ar raointean làn de na beathaichean fiadhaich so; ach cia iomadh a mharbhas i do chaithe-beath' Mhr Droch-dhuine, agus bheir i beo do thurus a Chriosduidh, cha'n 'eil sin annam-sa gu innseadh; tha 'n diomhaireachd so maille ris an Tighearn' ar Dia a mhàin, agus is esan na aonar aig am bheil fios co dha a bheannuicheas e i gu crioch cho maith agus cho beannuichte; gidheadh

chuir mise teine ris an adhann, agus cha'n 'eil mi ann an amharus nach bi an fhuaim air a cluinntinn gu luath.

Dh'innis mi dhuit roimhe gu'n dh'fhàg Mr Droch-dhuine mòran de a chàirdean agus dhìlsean na dheighe, ach ma bhitheas mise beò 'nan deighsa, (mar is ceisd mhòr sin domh) faodaidh mi mar an ceudna sgriobh-adh mu dheighinn am beathan-sa: gidheadh, co dhiubh a bhitheas mo bheatha-sa n'is fhaide no n'is giorra, 'se so m' urnuigh 'san àm so, gu'n gluaiseadh Dia 'n àird fianuisean 'nan aghaidh, a dh'fheudas an darna cuid an iompachadh no an cràdh; oir cia b'e àit am bheil aid beo, agus ag aornagaich ann an aingidheachd, 's iad dragh agus plaigh na tìre.

Tha *Breatuinn* a' crathadh agus a' critheadh a cheana, do bhrì' an eallaich a chuir Mr Droch-dhuine agus a chàirdean gu h-aingidh oirre: seadh, tha ar talamh a' tuainealaich h-uig' agus uaith, coslach ri misg'ear, tha a peacadh trom oirre.

A Leughadair shuairce, cha toir mi dhuit an traths' eadhon aig doras agus stairsnich an tigh so, ach a mhàin an fhios so, gu bheil Mr Droch-dhuine na luidhe marbh a stigh. Bì teileach uime-sin, (ma riaraicheas do shaorsuinn thu) a dhol a steach, agus amharc air an staid anns am bheil e air a chuir, eadar a leabaidh-bàis agus an uaigh. Cha'n 'eil e air a thiodhlaiceadh fathast, cha mhò a tha droch fhaile dheth, mar a tha air a rùnachadh a bhitheas, mu'n luidh e mhàn ann an di-chuimhn'.

'Nis, mar bha aig muinntir eile an tiodhlaicean air an solamnachadh do reir an inbhe agus am mòr-chuis anns an t-saoghal, mar sin mar an ceudna aig Mr Droch-dhuine, (de bhrìgh nach do thoill e dol sios d'a uaigh ann an ciùineas,) mar a tha a thiodhlaiceadh a' cuir an céill do réir a thoilltinneas.

Tha ceithir nithe gnàthach aig tiodhlaicaidhean dhaoine mòra, ris an gabh sinn a chead, (agus tha mi an dùil gun oil-bheum) tiodhlacadh Mhr Droch-dhuine a choi'meas.

1. Tha iad cuid a dh'uairean (dar tha iad marbh) air am foillseachadh do an càirdean, le an dealbhan gu h-iomlan oibrichte, cho beothail 'sa 's urrainn iad a bhith le làmhan dhaoine seolta; a chum gu'm feud cuimhneachan orra féin agus air an gniomhairean a bhi air ath-nuadhachadh dhoibhsan a bhitheas beò 'nan deighe: agus so dh'oidhearpaich mi a fhreagairt ann mo cho'labhairt mu Mhr Droch-dhuine; agus uime-sin tharruing mi e a mach ann a aogais agus ghniomhairean o a leanabuidheachd a dh'ionnsuidh fholt liath. An so uime-sin, tha e agad gu beothail air a leagadh ris mar ann an dealbhan; araon mu thoiseach, mheadhon, agus dheireadh aois, co'ladh ris na gniomhairean de a bheath' a bha e na bu chomasaiche air a dheanamh ann, agus fodha staid chùisean an tìm, an àit, agus an neart ud; agus na cothroman a rinn feitheamh orra annta so.

2. Tha mar an ceudna gnàthach aig tiodhlacaidhean daoine mòra, comharraidhean agus suaicheantais an onoir, a fhuair iad o an athraichean, no air an do mheasadh iad féin fiùghail air son na treubhantais agus na gaisgealachdan a rinn iad 'nam beath: agus an so tha aig Mr Droch-dhuine a chuid-sa, ach a leithid 'sa tha a' caochladh o na h-uile dhaoine fiùghail, ach mar sin, n'is mò mhòir a' còrdadh ri toillteanas a dheanadais: chaidh iadsan uile a mhàn ann mòr-chuis, e-sa a mhàin mar gheug ghràineil. A thoilltinneasansa 's iad toilltinneasan a pheacaidh; agus uime-sin na suaicheantasan onoir a tha aige, is iad a mhàin gu'n do bhàsaich e gun onoir, agus aig a chrioch rinneadh e na amadan. Cha bhi thu ceangailte riu ann an adhlacadh. Cha bhi sliochd luchd-deanamh uilc gu bràth cliùteach.

Uime-sin is e mòr-chuis tiodhlacaidh Mhr Droch-dhuine, gu caitheamh air a mharbh-charbad, comharraidhean beath eas-onorach agus mhi-dhiadhaidh; de bhrìgh gu bheil a chnàmhan làn de pheacaidhean òige, a luidheas a mhàn, mar a deir Iob, anns an dus maille ris; cha mhò a tha e iomchuidh gu 'm bitheadh

luchd-feitheamh aige, a nis aig a bhàs, ach a leithid sa bha maille ris-se rinn foill an aghaidh an anaman féin 'nam beath ; muinntir gu'n d'rinn am peacaidhean iad michliùiteach do na h-uile aig am bheil, no aig am bi fios air ciod a rinn iad.

Uime-sin thug mi fòs anns an t-seanachas bheag so, cuid de rabhaidh do an leubhadair, umpa-san a bha na'n companaich aige 'na bheath, agus na'n luchd-feitheimh air aig a bhàs ; maille ri fios air cuid a shloightearachd mhòr, a chiontaicheadh leò, agus fòs mu na breitheanasan ud a rug agus a thuit orra o làmh cheart agus dhioghlaidh Dhé. Tha iad sin uile an darna cuid, nan nithe air am bheil mise làn eòlach, air dhomh a bhi na mo shùil agus na m' chluais-fhianuis orra, no na'n nithe a fhuair mi o a leithid de làmhan, 's gu bheil mi fo fhiachan an seanachas mu'n so a chreidsinn. Agus a chum gu'n aithnich an leughadair iad o nithe agus seanachas neach eile a tha an so air an cuir a sios, chomharraich mi iad aig toiseach nan earrannan air leth, le comharradh mar so, †

3. Bha tiodhlacaidhean muinntir àrd-inbheil air an solamnachadh le searmon eigin iomchuidh aig àm agus àit an adhlacaidh ; ach cha'n 'eil mise air teachd gu sin fathast, air dhomh gun fhaotuinn ni's fhaide na gu bàs Mhr Droch-dhuine ; ach o'n dh'imreas e a bhi air adhlacadh an deigh a thìm a lobhadh a mach fa chomhair a luchd-amharc, cha'n 'eil mi an amharus nach 'eil cuid de leithid sin mu'n do leugh sinn a tha air an cuir air leth gu bhi aig tiodhlacadh Ghog, a nì an obair so 'nam àit-sa ; a leithid 's nach fhàg dha aon chuid craicionn no cnàimh os ceann talamh, ach a chuireas comharradh ri a thaobh gus am bi aig an luchd-adhlacaidh e a bhi air adhlacadh ann an gleann Haman-goga, Esec. xxxix.

4. Aig tiodhlacaidhean is gnàthach gu 'm bi bròn agus tuireadh, ach an so mar an ceudna tha Mr Droch-dhuine mi-choslach ri muinntir eile ; cha'n urrainn a chàirdean ionmhuinn bròn a dheanamh air son a bhais-sa, oir cha'n 'eil mothachadh aca air a staid

dhamnaidh; is fearr leo fuaim claig a's òrain a chuir ris do ifrinn ann an cadal a bhàis anns am bheil e a' dol g'a h-ionnsuidh. Cha'n 'eil daoine maith 'ga chunntadh na chall sam bith do'n t-saoghal; is maith a's urrainn àit a bhi a dh'easbhuidh e, is leis féin a mhàin a chall, agus tha e ro fhadalach air a shon gu saoradh na chaill e, le cuain de dheòir fhola, ged a b'urrainn e an dòrtadh. Seadh, thubhairt Dia, gu'n gàire e ri a sgrios; cò a réisd a ni bròn air a shon, ag radh, Och mo bhràthair. Cha d'robh e ach na luibh bhréin 'na bheath; cha mhò a bhà e ni b'fhearr idir aig a bhás. Is maith a dh'fheudas a leithid a bhi air a thilgeadh thar a bhalla' gun bhròn, aon uair 's gu'n do spìon Dia iad a 'nàird leis na freumhan, ann a chorruich.

A Leughadair, ma tha thusa de ghinealach, de shliochd, de stoc, no de chuideachd Mhr Droch-dhuine, innseam dhuit, mu'n leugh thu an leabhair so, nach bi thu buidheach air an Ughdar no oirr'-sa, de bhrìgh gu'n do sgriobh e mu Mhr Droch-dhuine mar a rinn e. Oir esan a tha a' dìteadh nan ain-diadhaich a tha a' bàsachadh mar sin, tha e fòs a' cuir a seachad na binne air na h-ain-diadhaich a tha beò. Air an aobhar sin cha'n 'eil dùil agam-sa ri creideas dhiot, no gnùis uait, air son an t-seanachais so mu dheighinn beath' d'fhear-cinnidh.

Oir 'se is dòcha gur h-ann a ghluaiseas do sheamn ghaol do d' chairid, do a ràidean, agus do a dheanadais, naimhdeas a suas ann do dhearbh-chridhe 'nam aghaidh. Uime-sin aomaidh mi gu smuaineachadh umad, gu'n reub, gu'n loisg, no gu'n tilg thu i uat ann an dì-meas; seadh, agus gu'n guidh thu mar an ceudna, cron air chor eigin a thachairt dhomh-sa, air son sgriobhadh fìrinn cho comharraichte. Tha mi a' sealltuinn mar an ceudna, gu a bhi air mo luchdachadh leat le tàir, fanoid, agus di-mheas; seadh, gu'n abair thu gu h-ana-cainnteach agus gu maslach, gu bheil mi a' deanamh bhréug, agus nam fhear-salachaidh beathan agus bàsan dhaoine onarach. Oir an

uair a bha Mr Droch-dhuine féin beò, cha b'urrainn e fhulang a bhi air a mheas na shloightire, (ged a dh'innis a ghniomhairean do na h-uile chaidh a seachad gu'n d'robh e na leithid a dh'aon.) Cionnus a réisd a bhitheas a bhraithrean a ta beò 'na 'dheigh, agus a tha a' cois'eachd 'na chéuman, toilichte leis a bhinn a tha leis an leabhair so air a labhairt 'na aghaidh? Nach fearr leo a dheanamh do réir càirdean Choraih, Dhatain, agus Abiraim, eadhon mo mhaslachadh air son ese a dhiteadh, mar a rinn iadsan ri Maois air son cuir an gniomh na binne ditidh? Tha fios agam gur olc a bhi a' luidirgeadh ann an còis na rìgh-nathar, agus gu bheil iad a' ruith cunnartan, a tha a' sealg an toirc fhiadhaich. Mar an ceudna an duine a sgriobhas beath MhrDroch-dhuine, dh'fheumadh e a bhi air a dhion le luireach-mhaillich, agus le bata sleaigh, a chionn gu'm bi fios aig a chairdean a mhaireas 'na dheighe ciod a tha e a' deanamh: ach ghabh mise orm de chunnart a dheanamh, agus aig an àm so cluicheadh aig toll nan nathraichean so; mu sgobas iad, sgobaidh iad; mu lotas iad, lotaidh iad. Tha Criosd a' cuir a chuid uain 'am meadhon mhadaidhean-allaidh, cha'n ann a dheanamh coslach riu-sa, ach gu fulang leo air son a bhi a' giùlan fianuis shoilleir an aghaidh an droch gniomhairean: ach nach bitheadh feum aig neach siubhal le dìon, agus fearcaithris a bhi aig doras neach air son so? Gu deimhin bhitheadh an fheòil subhach air son a leithid de chobhair· 'seadh, duine spioradail, na'm b'urrainn e innseadh cionnus a gheibheadh e i, Gniomh, xxiii. Ach tha mise air mo rusgadh lomnochd dhiubh so, agus gidheadh tha mi air m'àithneadh a bhi dìleas ann mo sheirbhis air son Chriosd. Ceart ma ta, labhair mis' na labhair mi, agus a nis thigeadh orm na 's àill, Iob xiii, 13, Is fìor gu bheil an Sgriobtur ag radh, "Thoir achmhasan do fhear-fanoid, agus fuathaichidh e thu; agus esan a chronaicheas duine aingidh, gheibh e dha féin smal agus nàire;" ach ciod a réisd? "Is fearr achmasan follaiseach, na gaol

uaigneach ;" agus ese a ghabhas e, gheibh e mar sin e 'n deigh sin.

Mar sin a réisd, co dhiubh a ghabhas càirdean Mhr Droch-dhuine fearg, no a ni iad gàire ris na sgriobh mi, tha fhios agam gur leams' an ceann is fearr de na bhata. Is e m'oidhearp gu stad caith-beath ifrinneil, agus gu tearnadh anam o bhàs, Seumas v. Agus ma 'se, air son deanamh mar sin, gu 'n coinnich mi ri gamhlas uathsan o 'm bu chòir dhomh ann an reuson taing a bhi agam, 's fheudar dhomh a chuimhneachadh an duine anns a bhruadar, a ghearr a rathad troimh a naimhdean armaichte, agus mar sin a fhuair a steach do'n luchuirt sgiamhach : 's fheudar dhomh, tha mi ag radh, ese a chuimhneachadh, agus mi féin a dheanamh mar an ceudna.

Gidheadh, tairgidh mi ceithir nithe do smuainteachadh càirdean Mhr Droch-dhuine, mu'n tionnd' mi mo chul'aobh orra.

1. Saoileamaid gu bheil ifrinn ann da rìreadh; cha'n e gu bheil mi an amharus uime ni's mò na tha mi mu co dhiubh a tha no nach 'eil grian ann gu soillseachadh ; ach tha mi 'ga shaoilsinn air son argumaid ri càirdean Mhr Droch-dhuine ; tha mi 'g ràdh, saoileamaid gu bheil ifrinn ann, agus sin fòs a leithid a dh'aon a's mu 'm bheil an sgriobtur a labhairt, aon aig an uighe 'is fhaide as o Dhia, agus bho bheath' shiorruidh, aon far nach bàsaich cnuimh coguis chiontach gu bràth, agus far nach 'eil teine corruich Dhé air a mhùchadh.

Saoileamaid, tha mi 'g ràdh, gu bheil a leithid a dh'ifrinn ullaichte le Dia (mar a ta da rireadh) air son corp agus anam an t-saoghail ain-diadhaidh an déigh na beath so, gu bhi air an craidhneadh innte, agus a réisd innis dhomh, nach 'eil i air a h-ullachadh air do shonsa, air dhuit a bhi na do dhuine aingidh ? Labhradh do choguis, a deiream, nach 'eil i air a h-ullachadh air do shonsa, air dhuit a bhi na do dhuine ain-diadhaidh ? Agus am bheil thus a' smuaineachadh, nam bitheadh tu an sin an tràthsa, gu bheil thu

comasach gu gleachd' ri breitheanas Dhé? C'air son a réisd a tha na h-aingil a thuit a' criothnachadh an sin? Cha'n urrainn do làmhan a bhi làidir, cha mho is urrainn do chridhe a ghiùlan, 'san latha sin, 'nuair a bhuineas Dia riut, Esec. xxii. 14.

2. Saoileamaid na'm bitheadh neach eigin a tha 'n tràths' na anam ann an ifrinn air son peacadh, air a cheadachadh gu thighinn an so a rithist a chòmhnuidh, agus gu'm bitheadh aige cead mar an ceudna, chum air aith-leasachadh beatha, an ath uair a bhàsaicheadh e, gus an t-àite sin iomlaid air son flaitheanais agus glòir, ciod a deir thu, O a dhuine aingidh? An ruitheadh a leithid de neach (an saol thu) a rithist do'n chaithe-beath' cheudna anns an do ruidh e a roimhe, agus a chuir an cunnart an damnaidh anns an d' robh e a cheana air son peacadh? An roghnaicheadh e a rithist gu treòrachadh a bheath mhallaichte sin a bheothaicheadh as ùr lasraichean ifrinn air, agus a cheangladh e an àird fo chorruich throm Dhé? O! cha ruidheadh e; cha roghnaicheadh e *sin;* tha an seathamh caibdeil deug de Lucas 'ga dhearbhadh; seadh, reuson féin, na dhuisg, bu ghràneil leis e, agus chriothnaicheadh e aig a leithid de smuain.

3. Saoileamaid a rithist, na'm bitheadh tusa 'ta beò agus ag aornagan ann do pheacadh, agus fathast nach b'aithne dhuit ni sam bith ach an taitneas aige, air do ghiùlan le aingeal gu áit eigin o 'm bitheadh agad gu cothromach sealleadh de fhlaitheanas agus de ifrinn; de aoibhneasan an aon, agus de chraidh'nean an aon eile; a deiream, saoileamaid gu'm bitheadh agad o'n àit sin a leithid de shealladh dhiubh, 'sa dhearbhadh air do reuson, gu bheil flaitheanas agus ifrinn nan leithide de chùinnteachdan 'sa ta iad leis an fhocal air an dearbhadh a bhith; an saoil thu, 'n uair a bhitheadh tu air do thoirt dhachaidh a rithist, an roghnaicheadh tu dhuit féin do roimhe chaithe-beath, sin ri ràdh, gu pilltinn gu t-amaideachd a rithist? Cha roghnaicheadh; ma dh'fhan maille riut craid-

eamh air na chunnaic thu, dhitheadh tu teine agus grunastal an toiseach.

4. Tairgeam a rithist. Saoileamaid gu'n d'robh 'nar measgne a leithid a lagh, (agus a leithid a dh'fhear-riaghlaidh gu peanasachadh) air son na h-uile aingidheachd fhollaiseach a chiontaicheadh leat, gu'm bitheadh na h-uiread de t-fheoil air a spionadh o do chnaimhean le turcais loisgeach; an rachadh tu air t-adhart ann do rathad follaiseach de dheanamh bhreug, de mhionnachadh, de mheisg, agus de striopachas, mar a ta thu le tlachd a' deanamh an tràths'? Gu cìnnteach, gu cìnnteach, cha rachadh. Dheanadh eagal peanais do stad; seadh, bheireadh e ort criothnachadh, eadhon an uair sin a bhitheadh t-anamhiannan cumhachdach, gu smuaineachadh ciod am peanas a bha thu cìnnteach gu fhulang, cho luath 'sa bhitheadh an taitneas thairis. Ach och! an amaideachd, an cuthach, an cuthach ea-dòchasach a tha ann an cridheachan càirdean Mhr Droch-dhuine, a tha ann an dùlan do bhagraidhean Dia naomh agus dioghlaidh-peacaidh, agus an dùlan gairmean agus rabhaidhean nan uile dhaoine maith; seadh, agus an dùlan osnaichean agus craidh'nean na muinntir ud a tha an traths' ann an ifrinn air son peacaidh, (Luc. xvi. 24. 28.) a' dol air an adhart ann an caithe-beath' peacach; seadh, ged a tha gach peacadh mar an ceudna na cheum le leathad a dh'ionnsuidh na sluichd ifrinneil sin. O cia fior a ta cantuinneas sin Sholomoin, ' Tha cridhe chlainn nan daoine làn uile, agus tha cuthach nan cridhe am feadh is beò iad, agus an déigh sin theid iad a chum na mairbh', Ecles. ix. 3. Chum na mairbh! 'se sin chum na mairbh an ifrinn, chum na mairbh dhamnaichte; an t-àite d'an deach iadsan a bhàsaich nan droch dhaoine; agus chum am bheil iadsan a tha beò nan droch dhaoine coslach r'a dhol, an uair a bhitheas beagan tuille peacaidh, mar uisg' air a ghoid, air òl le an anaman peacach.

Is e thug orm an leabhar so a chraobh-sgaoileadh,

1. Air son gu bheil aingidheachd mar thuil coslach ri ar saoghal Breatuinneach a bhàthadh: tha i mar

tha a' tòiseachadh ri a bhi os-ceann mullaich nam beann; cha mhòr nach do shluig i a suas na h-uile; tha ar n-òige, ar meadhon aois, ar seann aois, agus na h-uile, ach beag, air an giùlan air falbh leis an tuil so. O a mhi-stuaimeachd, a mhi-stuaimeachd, ciod a rinn thu ann am Breatuinn! Thruaill thu ar daoine òg, rinn thu ar seann daoine nam brùidean; dh'éignich thu ar n-òighean, agus rinn thu ar mnathan còire mi-bheusach: thug thu air an talamh a bhi a' tuainealaich h-uige agus uaith coslach ri meisg'ear, tha e an cunnart a bhi air a ghluasad mar bhothan; 'seadh, a chionn gu bheil ciont cho trom air, tha e coslach ri 'tuiteam agus gun éirigh tuilleadh,' Isa. xxiv. 20.

O! gu'm b'urrainn mi bròn a dheanamh air son Bhreatuinn, agus airson na peacaidhean a ta air an cuir an gniomh innte, eadhon am feadh a tha mi a' faicinn, dh'easbhuidh aithreachas gu bheil daoine corruich Dhé mu'n cuairt do dhéiligeadh ruinn, aig gach aon dhiubh airm marbhaidh 'na làimh, Esec. ix. 1. 2. Is ceart, sgriobh mise, agus le cobhair Dhia guidhidh mi gu'n laghdaicheadh an tuil so ann am Breatuinn: agus na'm b'urrainn mi mullaich nam beann fhaicinn os a ceann, shaoilinn gu'm bitheadh na h-uisgeachan so a' lughdachadh.

2. 'Se dleasnas an dream ud is urrainn, gu éubhachd a mach an aghaidh na plaigh mhilltich so; 'seadh, an guth a thogail 'n àird mar le trumpaid na h-aghaidh, a chum 's gu 'm bi faireachadh aig daoine uimpe, gu'n teich iad uaipe, mar o'n sin is e an t-olc is mò de na h-uile. Tharruing am peacadh ainglean a mach a flaitheanas, tha e a' turruing daoine a sios do ifrinn, agus a' sgrios' rioghachdan. Co, a ta a' faicinn tigh a' dol na theine, nach toir rabhaidh dhoibhsan a ta a chomhnuidh ann? Co, a ta a' faicinn an tìr air a cuairteachadh le naimhdean, nach cuir na cuspairean-amharc nan lasair? Co, a ta a' faicinn na diabhlan, mar leomhanan beucach do ghnà a' dithеachadh anaman, nach dean éubhachd a mach? Ach os-ceann sin uile, an uair a tha sinn a faicinn peac-

adh, peacadh peacach, a' slugadh suas rioghachd, a' cuir fodha rioghachd, agus a' toirt a luchd-aitich' gu léir-sgrios aimsireil, spioradail, agus siorruidh, nach éubh sinn a mach, agus éubhachd, " Tha iad air mhisg, ach cha'n ann le fion ; tha iad a' tuainealaich, ach cha'n ann le deoch làidir ; tha iad air an cuir air mhisg le puinsion millteach a pheacaidh ; a bheir, mur bi a nimh air a chasg' le meadhonan fallain, araon anam agus bodhaig, agus oighreachd, agus duthaich, agus na h-uile gu léir-sgrios agus milleadh.

3. Ann am éubh so, agus leatha, saoraidh mi mi-féin o léir-sgrios nam muinntir a tha a' dol an dì ; oir cha'n urrainn duine tuille' a dheanamh 'sa chùis so, tha mi a' ciallucbadh mar dhuine ann mo chomas-sa, na an aingidheachd a leagadh ris agus a dhìteadh, rabhaidh thoirt do'n fhear-deanaimh uile mu'n bhreitheanas, agus teicheadh uaipe mi-fhein. Ach O ! gu'm feudainn, cha'n e amhàin mi fhein a shaoradh ! Och ! gu'n cluinneadh mòran, agus gu'm pilleadh iad aig m'éubh so, o pheacadh ! a chum 's gu'm feud iad a bhi tearuinte o'n bhàs agus bhreitheanas a ta a' feitheamh ris.

Tha e n'is fearr aithnichte dhomh-fhein c'airson a laimhsich mi a chuis 'san t-seòl so : agus c'airson a cheil mi a chuid is mo de ainmean an dream mu'm bheil mi an so 'san sud anns an leabhair so a' deanamh aithris air am peacaidhean no air am peanasan, 'se,

1. Air son nach d' robh na peacaidhean no na breitheanasan coimeas ann am follaiseachd ; bha peacaidhean cuid air an ciontachadh, agus na breitheanasan air an cuir an gniomh air an son amhain ann an oisinn. Cha'n e gu a ràdh nach b' urrainn mi cuid de 'n ainmean fhoghlum ; oir ged burrainn mi, cha deanainn iad follaiseach, air son an reuson so.

2. De bhrìgh nach b'àill leam an dìlsean a ta beò nan dèigh a bhrosnachadh ; cha b'aill leam gu ceart am brosnachadh ; agus gidheadh, mar a tha mi a' saoilsinn, dheanainn, na'n suidhichinn am peanas ri'm peacaidhean, agus *iad sin* araon ri'n ainmean, agus mar sin an tionnda' '*mach* do'n t-saoghal.

3. A nis, an leagainn iad fo mhi-chliù agus dhimheas, ni, mar a tha mis' a' saoilsinn, a thachaireadh gu do-sheachante dhoibh, na'n cuirinn a mhàn an ainmean maille ris a chuid eile.

A thaobh na muinntir ud a dh'ainmich mi air an ainm, bha 'm peacaidhean agus am breitheanasan follaiseach; cho follaiseach, ach beag, ri ni sam bith de 'n gnè sin, a tha a' tachairt do dhaoine bàsmhor. Air an aobhar sin chraobh-sgaoil an leithide sin an nàire féin le 'm peacadh, agus dh'fhoillsich Dia fhearg, le gabhail dioghaltas fhollaiseach.

Mar a deir Iob, "Bhuail Dia iad mar dhroch-dhaoine ann an sealladh follaiseach muinntir eile," Iob. xxxiv. 26. Air chor 's nach urrainn mi a thuigsinn, o'n bha am peacadh agus am breitheanas cho follaiseach, gu'n dean mis' a thoirt rabhaidh do 'n t-saoghal umpa tionnda' gu'n dollaidh-san. Oir tha craobh-sgaoileadh nan nithe so, air a rùnachadh air son cuimhneachanan; a chum gu'n smuainich iad orra féin, gu'n gabh iad aithreachas, agus gu'm pill iad gu Dia, an t-eagal gu'n dearbh na breitheanasan airson am peacaidhean-san dualachail. Oir bhagair Dia na flaitheanais gu fiosrachadh aingidheachd nan aithrichean air a chlainn, mu dh'fhuathaicheas iad e, gus an tri-amh agus an ceathramh ginealach, Ecsod. xx. 5.

Air do pheanas Nebuchadnedsair air son a phròis a bhi follaiseach, (oir bha e airson a pheacaidh air fhuadach o inbh rioghail, agus o mheasg dhaoine cuideachd, gu ith feur coslach ri damh, agus gu bhi an cuideachd nam brùidean) cha do chum Daniel o innseadh do Bhelshadsar a mhac 'san aodainn uime; no o chraobh-sgaoileadh, a chum 's gu'm bitheadh e air a leughadh agus air a chuimhneachadh leis na ginealaichean ri teachd. Faodaidh an ni ceudna a bhi air a ràdh mu Iudas agus Annanias, *agus mòran eile*, oir bha am peacadh agus am peanas aithnichte do uile an luchd-comhnuidh aig Ierusalem, Gniomh. caib. i. agus v.

Cha mhò is comharradh, ach air neo-aithreachas

ea-dochasach agus cruas cridhe, 'n uair a ni sliochd no dìlsean nam muinntir ud a thuit le breitheanasan fhoillaiseach, eagallach, agus uamhasach airson am peacaidh, amharc thairis air, di-chuimhneachadh no gun aire a ghabhail do an leithide dhol-amach àrd Dhé nan aghaidh féin, agus an aghaidh an tigh. Mar so tha Daniel ag an-tromachadh peacadh Bhelshadsair, air son gu'n do chruadhaich e a chridhe ann am pròis, ged bha fios aige gur ann airson an dearbh pheacadh agus chiont sin, a bha athair air a thoirt a nuas o 'airde, agus air a dheanamh na *chomraid* air son aisealan. " Agus thus a mhac-san, O Bhelshadsar (ars ese) cha d' irioslaich thu do chridhe, ged bha thu fiosrach air so uile," Dan. v. Achmhasan dachaidheil da rìrcadh, ach 'se achmasan dachaidheil 's iomchuidh airson peacadh follaiseach agus mairsinneach.

Bitheadh iadsan, a réisd a 's sliochd no dìlsean de 'n leithid-san, a tha le am peacaidhean féin, agus breitheanasan eagallach Dhé, air an deanamh gu bhi nan comharradh, (Deut. xvi. 9, 10.) air dhoibh a bhi air an sguabadh mar inneir deth aghaidh na talamhainn, caithriseach, an t-eagal an uair a bhuaileas breitheanas aig an doras-san, airson am peacaidhean, mar a rinn e a roimhe aig doras an aithrichean, gu'n tuit e mar an ceudna le buille cho trom 'sa thuit e orrasan a chaidh romha: An t-eagal, a deiream, anns an lá sin, an àite tròcair fhaighinn, gur e a gheibh iad airson am peacaidhean mòr, ladurna, agus breitheanas-thàir, breitheanas gun tròcair.

Gu co'-dhùnadh: Iadsan leis nach b'àill bàsachadh bàs Mhr Droch-dhuine, seachnadh iad ràidean Mhr Droch-dhuine; oir tha a ràidean a' toirt a dh'ionnsuidh a chrioch: Cha shaor aingidheachd esan a ta air a thoirt d'i; ged chuibhrigeadh e i le aideachadh diadh'achd.

Bha e na pheacadh o shean, duine do chaitheamh aodach boirionnaich, gu cinnteach tha e na pheacadh a nis do pheacach gu caitheamh aideachadh Crios-

duidh airson *cleoc.* Tha madaidhean-allaidh ann an éideadh chaorach a' domhlachadh ann am *Breatuinn* an diugh; madaidhean-allaidh a thaobh teagasg, agus fòs a thaobh cleachdamh. Tha cuid ag aideachadh, tha mi an amharus, air rùn iad féin a thoinneamh a steach do cheaird, agus as sin do oighreachd gu foilleil, le sgrios an coimhearsnaich. Thugadh an leithide sin an aire, oir tha aca-san a tha a' deanamh an leithid de nithe, an damnadh is mò.

A Chriosduidh, thoir air d'aideachadh soilleachadh le caithe-beath do réir an t-soisgeil; no mur toir, dìtidh tu an diadhachd, bheir thu sgainneal dha do bhraithrean, agus bheir thu oilbheum do na naimhdean; agus b'fhearr gu'm bitheadh clach-mhuilinn air a crochadh mu t-amhaich, agus gu'm bitheadh tu, mar sin uigheamaichte, air do thilgeadh do ghrunn na fairge, na mar sin a dheanamh.

A Chriosduidh, is gann, anns na lathachan so, aideachadh a réir an t-soisgeil; sir ma ta na déigh, cuir ort i, agus gleidh i gun smal, agus (mar 's iomchuidh dhuit) geal agus glan, agus bithidh tu na do Chriosduidh ainneamh.

'Se faidheadaireachd mu na tìmean deireannach, gu'm bi mòran (oir mar sin tha mis' a' tuigsinn an teagaisg) de an luchd-aidich truaillidh, (2 Tim. iii. ach fan thus anns na nithe a dh'fhoghlum thu, cha'n ann o dhaoine ana-miannach, no dheth tìmean mi-riaghailteach, ach o fhacal agus theagasg Dhé, 'se sin, do réir diadhachd, agus imichidh tu maille ri Criosd ann an éideadh geal.

'Nis, gu'n tabhair an Dia Uile-chumhachdach gràs do a phobull, cha'n ann gu fuath a thoirt, no droch-rùn a bhi aca do pheacaich, no idir gu roghnachadh aon de an ràidean, ach gu iad féin a ghleidheadh glan o fhuil nan uile dhaoine, le a bhi a' labhairt agus a' deanamh do réir an ainm sin, agus nan riaghailtean ud, a tha iad ag aideachadh aithneachadh agus a ghràdhachadh; air sgàth Iosa Criosd.

IAIN BUINIAN

## BEATH AGUS BAS

## MHR DROCH-DHUINE.

---

*Glic-dhuine.*—MAIREACH mhaith *dhuit*, mo nabuidh maith, Mhr Furachair ; c'ait am bheil thu a' coiseachd cho moch 'sa mhadainn so? Saoileam gu bheil thu a' sealltuinn mar gu'm bitheadh tu fo chùram mu ni eigin n'is mò na's gnàthaichte. An do chaill thu aon sam bith dheth do spréidh ? no ciod an aobhar ?

*Furachair.* A Mhaighstir mhaith, maireach mhaith dhuit-sa. Cha do chaill mi fathast ni sam bith ; ach gidheadh tha thus a' toirt barail cheart orm, oir tha mi, mar a thu 'g ràdh, fo chùram ann mo chridhe ; ach is ann de bhrìgh olcas nan tìmean. Agus a Mhaighstir, tha thusa, mar a tha fhios aig ar coimhearsnaich uile, na do dhuine glé aireach ; guidheam, uime-sin, ciod a tha thu a' saoilsinn dhiubh.

*Glic.* C' uime, tha mis' a' saoilsinn, mar a deir thu, sin ri a ràdh, gu bheil iad nan tìmean olc, agus olc a bhitheas iad, gus am bi daoine n'is fearr : oir is iad daoine olc tha a' deanamh tìmean olc ; uime-sin na'm fàsadh daoine n'is fearr, mar sin dh'fhàsadh na tìmean. Is amaideachd sealltuinn airson làthachan maith, cho fad 's tha peacadh cho àrd, agus iadsan a ta a' meòrachadh a bhi 'ga àrach cho lìonmhor. Dia gu'n toir a mhàn ese, agus gu'n toir e iadsan a tha 'ga àrach, gu aithreachas, agus a réisd mo nàbuidh maith, bithidh tusa fo chùram, cha'n ann mar a tha thu an tràs': An tràs' tha thu fo chùram de bhrìgh gu bheil tìmean cho olc ; ach a réisd bithidh tu mar sin de bhrígh tìmean a bhi cho maith ; an tràs' tha thu fo chùram

air chor's bhi doilich, ach an sin bithidh tu fo chùram air chor's gu'n tog thu an àird do ghuth le aoibhneas; oir faodaidh mi a ràdh, na'm b'urrainn thu an leithide de lathachan fhaicinn, dheanadh iad thu subhach.

*Fur.* Dheanadh iad mi mar sin; air son an leithide de thìmean ghuidh mi; air son an leithid'de thìmean tha fadachd orm; ach tha eagal orm gu'm bi iad n'is measa mus bi iad n'is fearr.

*Glic.* Na dean co-dhùnaidhean, a dhuine; oir esan aig am bheil cridheachan dhaoine'na làimh, 's urrainn e an caochladh o n'is measa gu n'is fearr, agus mar sin tìmean olc gu tìmean maith. Dia gu'n toir beath fhada dhoibhsan a ta maith; agus gu h-àraidh do'n dream dhiubh a ta comasach air deanamh seirbhis dhà anns an t-saoghal. Sgéimh agus maise an t-saoghail so bhos, an ath-chuid do Dhia agus a chuid iongantaisean, is iad na daoine a ta a' dealrachadh agus a' soillseachadh ann an diadh'achd.

'Nis 'n uair a thubhairt Mr Glic-dhuine so, thug e osnadh mòr.

*Fur.* Amen, amen. Ach c'airson a Mhaighstir mhaith, a tha thu ag osnaich cho domhain? an ann air son ni sam bith eile ach sin (mar a thuig thu,) airson am bheil mise mi-féin fo chùram?

*Glic.* Tha mi fo churam maille riut-sa airson olcas nan tìmean; ach cha b'e sin aobhar na h-osnaidh sin, do 'm bheil thu, mar a tha mi a' faicinn, a' toirt an aire. Dh'osnaich mi ri cuimhneachadh air bàs an duine sin airson an do bhuaileadh an clag aig ar bailene an dé.

*Fur.* C'uime, tha mi ag earbsa nach 'eil Mr Deaghdhuine, do nàbuidh marbh? Gun amharus chuala mi gu'n d'robh e tinn.

*Glic.* Cha'n e, cha'n e, cha'n e esan. Na'm b'e esan, cha b'urrainn mi gun a bhi fo chùram, ach gidheadh cha'n ann mar a tha mi an tràs' fo chùram. Na'm bàsaicheadh ese, 'sann a bhithinn fo chùram amhàin airson gu'n do chaill an saoghal solus: ach

an duine airson am bheil mi an tràs' fo chùram, bu neach e nach d'robh a riamh maith, air an aobhar sin, cha'n e 'mhàin gu bheil a leithid de neach marbh, ach tha e damnaite. Bhàsaich e a chum's gu'm basaicheadh e, chaidh e o bheath gu bàs, agus a réisd o bhàs gu bàs; o bhàs nàdurach gu bàs sìorruidh. Agus dar a labhair e so, sheas an t-uisge ann a shùilean.

*Fur.* Gu dearbh, a dhol o leabaidh-bàis do ifrinn tha e na ni eagallach r'a smuaineachadh air. Ach a nabuidh mhaith, Ghlic-dhuine, bi toilichte innseadh dhomh cò a b'e an duine so, agus c'airson a tha thu a' co'-dhùnadh e a bhi cho truagh ann a bhàs?

*Glic.* Is ceart, ma's urrainn thus' fuireach, innsidh mise dhuit cò a b'e, agus c'airson a tha mi a' co'-dhùnadh mar so m'a dheighinn.

*Fur.* Ceadaichidh mo shaorsa dhomh fuireach, agus tha mi deònach t-éisdeachd a mach: agus guidheam air Dia gu'n gabhadh do chòmhradh greim air mo chridhe, a chum 's gu'm bithinn n'is fearr leatha. Mar sin chòrd iad air suidhe a mhàn fo chraobh: réisd chaidh Mr Glic-dhuine air adhart mar a leanas.

*Glic.* An duine a tha mis' a' cialluchadh 'se aon Mr Droch-dhuine; bha e beò 'nar bailne greis mhòr, agus a nis, mar a thuirt mi, tha e marbh. Ach 'se is aobhar dhomh a bhi cho duilich m'a bhàs-san, cha'n e airson gu'n d'robh e idir dìleas domh, no airson gu'n do bhàsaich buaidhean maith sam bith maille ris, oir bha e fada uatha, ach airson, mar a tha mòr eagal orm, mar chuireadh an cuimhne a roimhe, gu'n do bhàsaich e dà bhàs an aon uair.

*Fur.* Tha mi a' tuigsinn ciod a thu a cialluchadh le dà bhàs an aon uair, agus gu labhairt fìrinn, is ni eagallach aobhar gu smuaineachadh mar so a bhi aig neach mu neach sam bith; oir ged is tearc iad aig am bheil bàs nan ain-diadhaich agus nam peacach na luidhe ri cridhe, gidheadh gu bàsachadh ann a leithid de staid, tha e n'is uabhasaiche agus n'is eagallaiche na's urrainn duine sam bith a smuain

eachadh. Gu dearbh mur biodh anam aig duine, mur bitheadh a staid da rìreadh neo-bhàsmhor, cha bhithheadh a chùis cho mòr; ach airson duine a bhi mar sin suidhichte le a Chruthai'ear, air cher 'sa bhi air a chomharrachadh gu a bhith na bhith mothachail gu bràch, agus air a shon-san cuideachd gu tuiteam do làmhan ceartais dioghlaidh, a bhitheas do ghnàth, gus a chuid is anabarraiche a ta a pheacadh a' toilltinn, 'ga pheanas'chadh ann am priosun dubhach na h-ifrinn; 's éigin do'n so a bhi gu do-labhairteach brònach agus dubhach.

*Glic.* Cha'n 'eil duine, tha mi a' saoilsinn, a ta mothachail air luach aon anam, nach éigin, an uair a chluinneas e m'a bhàs muinntir neo-iompaichte, a bhi air a bhualadh le bròn agus duilcheas; de bhrìgh, mar a thu'irt thu gu maith, gu bheil staid duine na leithid, 's gu bheil aige bith mhothachail gu bràch. Oir 'se mothachadh a tha a' deanamh peanas tròm. Ach gidheadh cha'n e mothachadh na h-uile ta aig a mhuinntir dhamnaite; tha aca mothachadh agus réuson cuideachd: mar sin a réisd, mar a tha mothachadh a' faotuinn peanas le bròn, de bhrìgh gu bheil e a' mothachadh, agus a' call fhola foidhe; mar sin le reuson, agus a chleacda', ann am meadhon pian, tha na h-uile àmhghar a ta lathair an-tromaichte, agus sin an trì gnè dhoigheau.

1. Smuainichidh reuson mar so maille ris féin. Ciod airson am bheil mi mar so air mo chraidhneadh? agus gheibh e gu furasda nach ann airson ni sam bith ach an ni suarrach agus salach sin, am peacadh; agus a nis bithidh cràdh measgte le peanas, agus àrdaichidh sin gu mòr an àmhghar.

2. Smuainichidh reuson mar so maille ris féin. Cia fada 's éigin an staid so a bhì mo staid-sa? Agus pillidh e gu luath h-uige féin am freagradh so; 's éigin do na staid so a bhi mo staid-sa gu bràch agus gu bràch. 'Nis meudaichidh so gu mòr am pian.

3 Smuainichidh reuson mar so maille ris féin. Ciod a chaill mi n'is mò na socair agus sàmhchar le

mo pheacaidhean a chiontaich mi? Agus pillidh e gu luath h-uige féin am freagradh so: chaill mi co-chomuinn ri Dia, ri Criosd, ri naoimh, agus ri aing-lean, agus cuibhrionn ann am flaitheanas agus beath shiorruidh. Agus 's éigin do'n so mar an ceudna truaighe anaman bochd damnaite a mheudachadh. Agus 'se so cor Mhr Droch-dhuine.

*Fur.* Tha mi a' faireachdan mo chridhe eadhon a' crith aig smuaintean teachd do leithid de staid. Ifrinn! cò do'n aithne, a ta fathast beò, ciod iad piantan na h-ifrinn? Tha am facal so, ifrinn, a' toirt fuaim glé uamhasach.

*Glic.* Tha, tha e a' deanamh mar sin ann a chluas-an-sa aig am bheil coinseans anmhuinn. Ach ma 'se 's gu bheil, (mar a deir thu, agus sin gu fìor,) dearbh ainm ifrinn cho uamhasach, ciod e an t-àite féin, agus ciod iad na peanasan a ta an sin air an deanamh, agus sin gun an stad is lugha, air anaman muinntir dham-naite gu bràch agus gu bràch?

*Fur.* Is ceart, ach so a chuir a seachad, ceadaich-idh m'ùine dhomh fuireach, agus uime-sin guidheam ort innis dhomh ciod e a tha a' toirt ort smuaineach-adh gu bheil Mr Droch-dhuine air dol do ifrinn?

*Glic.* Innsidh mi dhuit e. Ach an toiseach am bheil fhios agad cò de na Droch-dhaoine a ta mi a' ciallachadh?

*Fur.* C'uime, an d'robh na bu mhò ann diubh na aon?

*Glic.* O, bha, mòran, araon braithrean agus peath-raichean, agus gidheadh iad uile nan clann pàrant diadhaidh; 's ann is mò mhòr am beud.

*Fur.* Co dhiubh uime-sin a bhàsaich?

*Glic.* Am fear bu sheana, sean ann am bliadhnach-an, agus sean ann am peacadh; ach am peacach a bhàsaicheas ceud bliadhna dh'aois bithidh e mal-luichte.

*Fur.* Is ceart, ach ciod e tha a' toirt ort a smuain-eachadh gu bheil e air dol a dh'ifrinn?

*Glic.* A bheath aingidh agus a bhàs eagallach, gu h-àraidh o'n bha doigh a bhàis cho freagarach ri a bheath.

*Fur.* Guidheam ort leag ris dhomh doigh a bhàis, ma fhuair thu féin aithne iomlan air ?

*Glic.* Bha mise 'n sin 'nuair a bhàsaich e: ach cha'n 'eil mi ag iarraidh a leithid eile de dhuine fhaicinn (fhada 's is beò mi) a' bàsachadh ann a leithid de dhoigh 's na bhàsaich esan.

*Fur.* Guidheam ort uime-sin cluinneam e.

*Glic.* Tha thu ag ràdh gu bheil ùine agad agus gur urrainn thu fuireach, agus uime-sin, ma's e do thoil-sa, co-labhraidh sinn eadhon gu h-òrdail uime. An toiseach, sìuidh sinn le a bheath, agus a réisd theid sinn air adhart gu a bhàs; a chionn gu'n druigh iomradh air a cheud aon, n'is mo ort, 'nuair a chluinneas tu mu'n darna h-aon.

*Fur.* Am b'aithne dhuit a réisd cho maith a bheatha ?

*Glic.* B'aithe dhomh e o'n uair a bha e na leanabh. Bhà mise na'm dhuine 'nuair nach d'robh ese ach na bhalachan; agus rinn mi aire àraidh air o a thoiseach gu a dheireadh.

*Fur.* Guidheam ort ma ta cluinnean uait iomradh air a bheath; ach bi cho ath-ghearr 'sa 's urrainn thu, oir tha fadachd orm gu cluinntinn mu dhoigh a bhàis.

*Glic.* Oidhearpaichidh mi t-iartasan a fhreagairt, agus air tùs, innsidh mi dhuit; o'n uair a bha e na leanabh gu'n d'robh e glé olc; bha a dhearbh thoiseach ag innseadh roi'-laimh nach d'robh crioch mhaith sam bith, ann an coslachd, gu leanmhuinn air. Bha iomadaidh peacaidhean do'n d'robh e air a thoirt, 'nuair nach d'robh e ach na aon bheag, a leag ris gu'n d'robh e gu follaiseach làn de thruaillidheachd gin; oir faodaidh mi a ràdh nach d'ionnsuich e aon diubh o athair 'sa mhathair; cha mhò a bha e air a cheadachadh d'à dhol gu mòr a mach 'am measg clainn eile a bha truaillidh, gu ionnsuchadh peacach-

adh uath-sa: cha d'robh, ach an ceart aghaidh sin, ma 'se 's gu'n d'fhuair e aig àm sam bith a mach 'am measg muinntir eile, bhitheadh e mar am fear-deilbh dhroch fhacalain, agus na eiseimpleir ann an gniomharan olc. Dhoibhsan uile bu ghnàthach leis a bhi, mar a deir sinn, an ceann-feadhna, agus am maighstir-peacach o bha e na leanabh.

† *'Se am peacadh gin freumh peacadh gniomh.*

*Fur.* Bha so na thòiseachadh olc da rìreadh, agus dhearbh e gu'n d' robh e, mar a deir thu, truaillte, glé mhòr air a thruailleadh le truaillidheachd gin. Oir gu labhairt m'inntinn gu saor, tha mi ag aideachadh, gur e mo bharail-sa, gu bheil clainn a' teachd truaillte le peacadh do'n t-saoghal, agus gur minig a ta peacaidhean an òige, gu h-àraidh am feadh 'sa ta iad glé òg, de bhrìgh peacadh gin, agus nach ann amhàin de bhrìgh eisempleirean a ta air an cuir fa'n comhair le muinntir eile: Cha'n e nach eil iad a' foghlum peacachadh le eisempleir cuideachd, ach cha'n e eisempleir an fhreumh ach am buaradh gu aingidheachd. Is se an fhreumh am peacadh 'san taobh a stigh; oir 's ann o'n taobh a stigh, a cridhe duine a thig peacadh a mach.

*Glic.* Tha mi subhach gu a chluinntinn gu bheil thu dhe na bharail so, agus gu dearbhadh na thuirt thu le tearc de bhriathran o na sgriobtuirean: Tha duine ann a bhreith air a shamhlachadh ri asail, (beathach neo-ghlan.) agus ri leanabh truagh 'na fhuil: Thuilleadh air an sin, na h-uile ceud bhreith o shean a bha air an tairgse do'n Tighearna, bha iad gu bhi air an saoradh aig aois mios, agus bha sin roimhe iad a bhi nam peacaich le eisempleir. Tha'n sgriobtuir mar an ceudna a' dearbhadh, gur ann le peacadh aon a thainig breitheanas air na h-uile; agus a' toirt an reuson so, de bhrìgh gu'n do pheacaich na h-uile: Cha'n fhiach an argumaid sin cuiseag, gu'n d'thug Criosd, le a bhàs, air falbh an peacadh gin. *Air tus,* de bhrìgh gu bheil e an aghaidh

sgriobtur. 'San darna àit, de bhrìgh gu bheil e 'gan deanamh neo-chomasach air a bhi air ar saoradh le Criosd; oir cha bhi aig aon, ach aca-san, a ta nam pears'chan féin na'm peacaich, tearnadh troimhe-san. Dh'fheudadh mòran eile de nithe a bhi air an cuir ris, ach eadar muinntir choco'-choirdte'sa ta thus agus mise, foghnaidh iad so an tràs': Ach an uair a thig nàmhaid gu strìgh ruinn mu na chùis-sa, a réisd tha againn, gu minig air a shon-sa, argumaidean làidir eile, ma's nàmhaid e do'n fhiach an aire a thoirt.

*Fur.* Ach mar a dh'ainmicheadh a roimhe, bu ghnàthach leis a bhi na cheann-feadhna peacach, no na mhaighstir-uilc 'am measg clainn eile: Gidheadh cha'n 'eil iad so ach a leithid 'sa ta cumanta; guidh eam ort uime-sin innis dhomh gu sònraichte cia iad peacaidhean a leanabuidheachd.

† *Bha Droch-dhuine air a thoirt do dheanamh bhreug o a bha e na leanabh.*

*Glic.* Ni mi mar sin. 'Nuair nach d'robh e ach na leanabh, bha e cho mòr air a thoirt an àird do bhi a' deanamh bhreug,'s gur gann bha fhios aig a phàrantan am bu chòir a chreidsinn dar a labhradh e firinn: 'seadh, dhealbhadh, dh'innseadh, agus sheasamh e ris na breugan a dhealbh agus a dh'innis e, agus sin le a leithid a dh'aighaidh bheag-nàrach, 's gu'm faodadh aon eadhon a leughadh ann a dhearbh ghnùis comharraidhean cridhe cruaidh agus ea-dochasach air an doigh so.

*Fur.* Bha so na dhroch tòiseachadh do rìreadh, agus a' dearbhadh gu'n do thòisich e air e-féin a chruaidheachadh ann am peacadh gu moch. Oir cha'n urrainn breug a bhi gu fiosrach air a h-innseadh agus air seasamh innte, (agus tha mi a' breithneachadh gu'm b'e so a dhòigh-san air deanamh bhreug,) nach éigin d'a, mar gu'm b'eadh, a chridhe féin éigneachadh h-uige. Seadh, 's éigin d'a a chridhe a dheanamh cruaidh, agus dàna gu a dheanamh; 'seadh, 's éigin d'a a bhi air ruigheachd gu tomhas aaabarrach a dh'ain-

gidheachd gu deanamh mar so, a thaobh 's gu'n d'rinn e so uile an aghaidh an fhoghluim mhaith sin, a dh'ainmich thu a roimhe, a bh'aige o athair agus a mhathair.

† *Cuibhrionn a breugadair.*

*Glic.* Tha easbhuidh foghluim maith, mar a luaidh thu, iomadh uair na aobhar airson am bheil clainn cho furasda, co luath, a tighinn gu bhi olc; gu h-àraidh an uair nach 'eil a mhàin easbhuidh air sin, ach n'is leòir de dhroch eisempleirean, mar, ('s ann is mò am beud,) a ta ann an iomadh teaghlach; de bhrìgh sin, tha clann bhochd air an ionnsuchadh 'n àird ann am peacadh, agus air an altrum ann airson an diabhail agus ifrinn. Ach bha e air dòigh eile maille ri Mr Droch-dhuine, oir le m'fhiosrachadh-sa, bha a chaithebeath so na chràdh do a phàrantan, oir bha an cridhe glé mhuladach airson tòiseachadh so am mic; cha mhò bha easbhuidh comhairl agus smachdachaidh air uatha, na'n deanadh sin e ni b'fhearr. Cha d'robh e a dh'easbhuidh a bhi air innseadh dh'a 'na m'éisdeachd, agus sin thairis agus thairis agus thairis, "gu'm bitheadh aig na h-uile bhreugairean an cuibhrionn anns an loch a ta a' losgadh le teine agus grunnastal," agus cò sam bith a ta a' gràdhachadh agus a' deanamh bhreug, nach bitheadh aige-san pàirt sam bith anns an Ierusalem nodha agus fhlathail: Ach cha ghrabadh sin e; 'n uair a thigeadh lasan, no aobhar gu deanamh bhreug air, dhealbhadh, dh'innseadh, agus sheasamh e ri a bhreug cho daighean 's ged b'i an fhìrinn bu mhò a dh'innseadh e, agus sin leis a chruaidheachadh sin air a chridhe agus air aodann, gu'm biodh e na iongantas dhoibhsan a sheas a laimh ris. Cha'n e sin a mhàin, ach dheanadh e so 'n uair a bhitheadh e fo 'n t-slat-smachdachaidh, a tha air òrduchadh le Dia do phàrantan a ghnàthachadh, a chum leis sin gu'n cumadh iad an clann o ifrinn.

*Glic.* Gu fior, bha e, mar a thuirt mi, na thòiseachadh olc, riaraich e an diabhail gu moch; 'seadh, thainig e gu bhi ag altrum aon de a shliochd-sa, oir

'se spiorad breugach gineil an diabhail: "Oir tha e na bhreugadair, agus is e athair na breige."

† *Athair agus mathair breige.*

*Glic.* Is ceart, 'se a h-athair da rìreadh. Tha breug air a gin leis-sa mar an t-athair, agus air a breith leis an droch cridhe mar a mhàthair; uime-sin a deir sgriobtur eile mar an ceudna, "C'airson a lion Sàtan do chridhe gu deanamh bhreug, agus mar sin a sios;" 'seadh, tha e a' gairm a chridhe a ta tròm le breug, na chridhe anns an do ghineadh, eadhon, leis an diabhal: "C'airson a ghabh thu an ni so ann do chridhe, cha'n ann do dhaoine a rinn thu breug, ach do Dhia? Is fior, gu'n d'robh a bhreug-san, na breug de an nàdur a 's àirde, ach tha aig gach breug an t-aon athair agus màthair, mar a bh'aige a bhreug fa dheireadh mu'n do labhradh: "Oir tha e na bhreugadair, agus is e a h-athair," 'se breug a réisd gineil ifrinn, agus cha'n urrainn i a bhi 'sa chridhe mus an ciontaich an neach sin gné de adhaltranas ris an diabhal. Air an aobhar sin, an t-anam sin a ta ag innseadh breug le fios d'a, luidh e, agus ghabh se i le luidhe maille ris an diabhal, aon athair nam breug. Oir 'se a mhàin aon athair agus màthair th'aig breug, an diabhal agus an cridhe. Cha'n iongantach, air an aobhar sin, ged bhitheadh na cridheachan a ta tròm le breugan agus 'g am breith, cho coslach ris an diabhal. 'Seadh, cha'n iongantach ged tha aig Dia agus Criosd am facal cho lùbte an aghaidh breugadairean: tha breugadair pòsda ris an diabhal féin.

*Fur.* Tha e a taisbeanadh na ni iongantach ann mo shùilean-sa, a thaobh 's gur e breug gineil an diabhal, agus a thaobh 's gu bheil breug a' toirt an anam do dhearbh shloc nan diabh'lean, 'se sin do ghainntir dhorch na h-ifrinn, gu'm bitheadh daoine cho anabarrach olc a's gu iad-féin a chleachdadh ri ni cho uabhasach.

*Glic.* Tha e a' taisbeanadh iongantach dhomh-sa mar an ceudna, gu h-àraidh dar a bheir mi fai'near

na beag an aobhar airson an smuainich, an deilbh, an dean, agus an innis cuid de dhaoine breug ; gheibh thu cuid a chanas breug thairis agus thairis, agus sin airson sgillinn de bhuannachd ; 'seadh, a ni breug, agus a sheasas innte, ged tha fios aca gu bheil iad a' deanamh breug : 'seadh, gheibh thu cuid de dhaoine leis nach duilich breug an déigh breug a dheanamh, ged nach faigh iad-féin ni sam bith leis sin. Innsidh iad breugan 'nan còmhradh cumanta ri an coimhearsnaich : mar an ceudna imridh an nuaidheachdan, an còmhradh-sùgraidh, agus an sgeulachan, a bhi air an deanamh sgiamhach le breugan; no mur bì, measar nach 'eil iad a' toirt fuaim maith do chluais, no a' feuchainn mòran do mhac-meamna' an tì do 'm bheil iad air an innseadh. Ach, Och ! ciod a ni na breugadairean so, an uair a bhitheas iad, airson an cuid breugan, air an tilgeadh 'mhàn a dh'ifrinn, a dh'ionnsuidh an diabhail sin a ghin na breugan ud ann an cridhe, agus mar sin a bhi air an craidhneadh le teine agus grunnastal, maille ris, agus sin gu bràch agus gu bràch, airson an cuid breugain ?

*Fur.* Nach urrainn thu aon eisempleir eigin de bhreitheanais Dhè air breugadairean a thoirt, a chum 's gu'm feud neach an innseadh do bhreugadairean dar a chluinneas e iad ag ràdh bhreug, ma 'se, air dhoibh a chluinntinn, *gu'm feud e a bhith* gu'm bi eagal agus nàire orra breug a dheanamh ?

† *Eisempleir airson breugadairean.*

*Glic.* Eisemplairean ! c'uime, tha Ananias agus a a bhean na'n eisempleirean ni's leòir shaoileadh neach, gu stad a chuir air spiorad a ta air a thoirt 'n àird do'n sin, oir bha iad-san araon air am bualadh mhàn marbh airson innseadh breug, agus sin le Dia e féin, ann an cuideachd de shluagh. Ach mur dean bagraidhean Dhé a'r breugadairean le teine ifrinn, agus le call rioghachd na flaitheanais, buadhachadh orra gu sguir do chantuinn agus do dheanamh bhreugan, cha'n urrainn e a bhi air a smuineachadh gu'n dean-

amh aithris air breitheanasan aimsireil a sguab breug-adairean a mach as an t-saoghal a roimhe so e. 'Nis, mar a thu'irt mi, b'e an deanamh bhreug so aon de na ceud pheacaidhean do'n d'robh Mr Droch-dhuine air a thoirt a'n àird, agus b'urrainn e an deanamh agus an innseadh gu h-eagallach.

† *Spiorad breige an co'-chuideachd ri peacaidhean eile.*

*Fur.* Tha mi bronach so a chluinntinn uime, agus cho mòr n'is mò, de bhrìgh, mar a tha eagal orm, nach do riaghl' am peacadh so na aonar ann; oir gu gnàthach tha an neach a ta cleachdte ri deanamh bhreug, mar an ceudna cleachdte ri uilc eile a thuil-leadh air; agus mur d'robh e mar sin mar an ceudna maille ri Mr Droch-dhuine, bhitheadh e da rìreadh na iongantas.

† *Droch-dhuine air a thoirt do ghoid.—Chreachadh Droch-dhuine athair féin.*

*Glic.* Tha thu 'g ràdh gu fior, tha am breugadair na thràill 'am braighdeanas do n'is mò na do spiorad breugach; agus air an aobhar sin am Mr Droch-dhuine so, mar a bha e na bhreugadair o bha e na leanabh, mar sin bha e mar an ceudna gu mòr air a thoirt do ghoid agus do mheirle; air chor 's na h-uile ni, air am b'urrainn e (mar a deir sinn) gu dreach-mhor a lamhan a chuir, bha sin air a mheas a chuid-féin, co dhiubh b'iad rŭdan a bhuineadh do a cho'-chlainne, no n'am b'urrainn e greim fhaighinn air rŭd sam bith aig tigh a nàbuidh, bheireadh e air falbh e; 's fheudar duit mo thuigsinn mu rŭdan beaga; oir air dh'a fathast gun a bhi ach na leanabh, cha d'thug e ionnsuidh air rùdan mòra, gu h-àraidh an toiseach: ach gidheadh mar a dh'fhàs e 'n àird ann an neart agus abuidheachd toinisg, mar sin thug e ionnsuidh air goid rŭdain bu luachmhoire na a ghoid e a roimhe. Fa dheireadh ghabh e taitneas mhòr ann an creach' liosain, agus liois-mheasan; agus mar a dh'fhàs e 'n àird, gu goid eòin o na choimhearsnachd; 'seadh, cha

b'urrainn na rŭdan bu le athair a dhol as o a mheòirean; b'iasg na h-uile a thigeadh dò a lion, cho cruaidhichte fa-dheireadh a bha e anns an olc so mar an ceudna,

*Fur.* Tha thu a' toirt orm a bhi n'is mò agus n'is mò a' gabhail iongantais. Ciod, na mheirleach cuideachd! Ciod, na mheirleach cho luath! Cha b'urrainn e gun fhios a bhi aige, ged nach d'robh e ach na leanabh, nach b'ann idir de a chuid féin, sin a thug e o mhuinntir eile. Thuilleadh air sin, ma bha athair na dhuine maith, mar a deir thu, cha b'urrainn e bhith, nach cuala e mar an ceudna uaith, gu'n d'robh goid na bhriseadh air lagh Dhé, agus *mar* sin gu ruith cunnart damnaidh siorruidh.

*Glic.* Cha d'robh athair a dh'easbhuidh a bhi a' gnàthachadh na'm meadhonan gu esan ath-leasachadh, gu minig a' sparradh, mar a dh'innseadh dhomhsa, an ràdh sin ann an lagh Mhaois, "Na dean goid;" agus mar an ceudna sin, "Is e sin am mallachd a ta a' dol a mach thairis air aghaidh na talmhainn uile, or na h-uile a ghoideas, bithidh e air a ghearradh as," agus mar sin air adhart. Dh'imreadh e a bhith gu'n d'fheuch solus nàduir dh'à mar an ceudna; ged bha e beag, nach bu leis féin, sin a thug e o muinntir eile, agus nach bitheadh e féin toileach a bhi mar sin air a riarachadh. Ach bha *sin* uile gun stà sam bith, abradh athair agus coinseans na b'àill leo ris, theidheadh esan air adhart, bha e rùnaichte air dhol air adhart ann a aingidheachd.

*Fur.* Ach dheanamh athair, mar a luaidh thu, cuid a dh'uairean a chronachadh airson a chuid aingidheachd; guidheam ort, innis dhomh cionnas a ghiùlanadh e a réisd e?

*Glic.* Cionnas! dìreach coslach ri meirleach a ta air a fhaotainn *a mach.* Sheasamh e gu gealtach, agus a' crochadh 'mhàn a chinn ann an doigh ghruamach, *neo-aoidheil,* dh'fheudadh neach, mar is gnàthach 'leinn a ràdh, dealbh a mhi-sheilbh a leughadh ann a aodainn,) agus 'nuair a dh'iarradh athair a

fhreagairt do an leithid de cheisdean mu a dhaoidhearachd, dheanamh e gearan agus *duarman* ris, agus sin uile na b'urrainn e fhaighinn uaithe.

*Fur.* Ach tha thu ag ràdh gu'n creachadh e athair mar an ceudna; saoileam gu'n d'robh sin na nì mi-nàdurach.

† *Dheanadh Droch-dhuine gàirdeachas gu'm bith-eadh bàs a pharantain aig làimh.*

*Glic.* Nàdurach no mi-nàdurach, tha e uile an t-aon ni do mheirleach. Thuilleadh air sin, imridh tu a smuineachadh gu'n d'robh aige mar an ceudna *comradan* ris an d'robh e, airson an uilc a chunnaic e annta, ceangailte n'is daighne, na bha e aon chuid r'a athair no mhàthair. 'Seadh, agus ciod an umhail a bh'aig-sa, ged a bhàsaicheadh athair 'sa mhàthair le duilcheas air a shon. Bhitheadh am bàs-san, mar a mheasadh esan, na fhuasgladh agus na shaorsainn mhòr dh'à; oir is e an fhìrinn, gu'm b'e iadsan agus an comhairl' a dhaors-san: 'seadh, agus mur dichuimhnich mi, chuala mi cuid ag ràdh, 'nuair a bha e aig aman, am measg a chomraidean, gu'n deanamh e gàirdeachas gu mòr r'a smuaineachadh gu'n drobh a phàrantan sean, agus nach b'urrainn iad a bhi beò fada, agus a réisd, ars' esan, bithidh mi mo dhuine féin, gu deanamh n'is miann leam, a dh'easbhuidh an ughdaras-san.

*Fur.* Tha e a réisd a' taisbeanadh gu'n do mheas e nach bu pheacadh a phàrantan a chreach'.

*Glic.* Mheas e; agus air an aobhar sin thuit e gu dìreach fo'n bhreith sin, "Co sam bith a chreachas athair no a mhathair, agus a their nach peacadh e, tha e na chompanach do fhear-millidh." Agus a chionn gu'n do chuir e cho suarrach iad-féin agus an comhairlean, bha sin na chomharradh gu'n d'robh e *aig an àm sin* de spiorad glé ghràineil, agus gu'n d'robh breitheanas air chor eigin a' feitheamh gu greim a ghlacadh deth ann an tìm ri teachd.

*Fur.* Ach an urrainn thu a shaoilsinn ciod e (tha mi a' ciallachadh, 'na bharail féin,) a bheireadh air a smuaineachadh nach bu chùis mhòr a bh'ann de a dhoigh so air goid? Oir cha'n eil mi an tràs' a' labhairt mu chagar'chean Shàtain, leis an d'robh e gu'n teagamh air a chuir h-uige gu deanamh na nithe so.

† *Cha do mheas Droch-dhuine a mheirle a bhi na ni mòr.*

*Glic.* B'e, a chionn gu'n d'robh na nithe a ghoid e beag; gu creach' lioismheasan, agus gàraidhean, agus gu goid eòin, agus an leithid sin; mheas e iad na'n cleasan òige, cha mhò a bhitheadh e air a bhualadh a mach as leis na h-uile a b'urrainn a chàirdean a ràdh. Dh'innseadh iad d'à, nach feudadh e ni sam bith a shanntachadh no a mhiannachadh, (agus gidheadh, 'se miannachadh is lagha na gabhail), eadhon an ni is lugha bu le a choimhearsnach; agus na'n deanamh se e, gu'm bitheadh e na bhriseadh air an lagh; ach bha e uile an t-aon ni dh'à-san; oir tre dhroch cainnt a chomraidean, agus mealladh a chridhe truaillidh féin, theidheadh e air adhart ann a chùrsa mheirle, agus far na shaoil leis e féin a bhi tearuinte, labhradh e uime agus ghàireadh e ris an uair a dheanamh se e.

† *Fur.* Is ceart, chuala mise duine aon uair an tra bha e air an fharadh leis an ròp m'a amhaich, ag aideachadh ('nuair a bha e ullamh gu bhi air a thionnda *thairis* leis a chrochadair,) gu'm b'e a thug esan gus a chrioch sin, e do chleachdadh e féin, an uair a bha e òg, ri goid rŭdan beaga. Gu mo chuimhne is fearr, dh'innis e dhuinn, gu'n do thoisich e ri ceaird meirliche le goid prìneachan agus sreangan; agus air an aobhar sin thug e rabhaidh do'n òige uile, a bha an sin air cruinneachadh cuideachd gu ese fhaicinn a' bàsachadh, an aire a thoirt *orra-féin* o thòiseachadh, eadhon le peacaidhean beaga; de bhrìgh, le gabhail gnothaich an toiseach ri peacaidhean beaga, tha rathad air a dheanamh airson ciontachadh peacaidhean a is mò.

† *Sgeula mu sheann Tod. A mhearlaichean òg gabhaidh rabhaidh.*

*Glic.* O'n tha thu air inntreachdan air sgeulachan, innsidh mise mar an ceudna aon dhuit; aon, gu'm feud mi m'ughdar a chreidsinn m'a timchioll. 'Sann mu thimchioll aon seann Tod, a bha air a chrochadh mu fhichead bliadhna roimhe so, no n'is mò, aig *Hertford*, airson a bhi na mheirleach. 'Se so an sgeula :

Aig cùirt cheartais shamhraidh bh'air a cumail aig *Hertford*, am feadh bha am breitheamh na shuidh air a chaithir-breitheanais, thainig an seann Tod so a steach do'n chùirt, air a sgeudachadh ann an deis' uaine, le a chrios leathrach ann a làimh, a bhroilleach fosgailte, agus e uile fo fhallas, mar gu'm bitheadh e ruith airson a bheath; agus air dh'à a bhi air tighinn a steach, labhair e gu h-àird mar a leanas: Mo Mhorair, ars' ese', an so tha an daoidh'ear is mò a ta ag analachadh air aghaidh na talmhainn. Bha mi 'a'm mheirleach o bha mi 'a'm leanabh : 'nuair nach d'robh mi ach n'am aon bheag, thug mi mi-féin do chreach' liois-mheasan, agus do dheanamh an leithid eile sin de dhroch rŭdan, agus mhair mi 'a'm mheirleach a riamh o'n àm sin. Mo Mhorair, cha d'robh reubainn air a dheanamh na h-iomadh bliadhna so, an taobh-stigh de na h-uimhir a mhìltean o'n àit so, nach d'robh mise an darna cuid aige, no co'-pàirteach ann.

Smuainich am breitheamh gu'n d'robh an cuthach air an duine, ach an deigh beagan de cho'-labhairt ri cuid de'n luchd-ceartais, dh'aontaich iad gu coire a chuir as a leth, agus mar sin rinn iad iomadh gniomh toilltinneach air bàs; agus dh'aidich e gu cridheil a bhi ciontach *annta* uile, agus mar sin bha e air a chrochadh maille r'a bhean aig an aon àm.

*Fur.* Tha an sgeula so comharraichte da rìreadh; agus tha thu a' smuaineachadh gu bheil i na h-aon fhìor.

*Glic.* Tha i cha'n e mhàin comharraichte, ach freagarrach do ar rùn. Thòisich am meirleach so, coslach ri Mr Droch-dhuine r'a cheaird gu moch ;

thòisich e cuideachd far na thòisich Mr Droch-dhuine, eadhon ri creach' lios-mheasan, agus an leithid eile de nithe, a thug e, mar a dh'fheudas tu a bhreithneachadh, o pheacadh gu peacadh, gus mu dheireadh gu'n d'thug se e gu nàire fhollaiseach a pheacaidh, eadhon a chroich.

Do thaobh firinneachd na sgeòil so, am fear a dh'innis dhòmh-sa i, dh'innis e dhomh gu'n d'robh ese e-féin anns an chùirt, agus gu'n do sheas e an taobh-stigh de na's lugha na dà shlat do sheann Tod, 'n uair a chuala se e gu h-àrd a' labhairt nam briathran.

*Fur.* Bha 'n dà pheacadh so, deanamh bhreug agus goid na'n droch comharradh air crioch olc.

*Glic.* Mar sin bha iad; agus gidheadh cha d'thainig Mr Droch-dhuine a chum a chrìch, coslach ri seann Tod; ged tha eagal orm a chum crioch cheart cho olc, cha'n e sin a mhàin, ach a chum n'is measa na bha bàs sin na croich, ged bha e n'is lugha air a fhaicinn le luchd-coimhead; ach tuille de'n sin ann an tìm athghearr. Ach tha thu a' bruidhinn mu'n dà pheacadh so mar gu'm b'iad so na h-uile do'n d'robh Mr Droch-dhuine air a thoirt an àird 'na òige; Och, Och! bha e cuibhrigte thairis le peacaidhean, eadhon mar dhéirceach le biastan, agus sin 'n uair nach d'robh e ach na bhalachan.

*Fur.* C'uime, ciod na peacaidhean eile do'n d'robh e air a thoirt 'n àird, tha mi a' ciallachadh an fheadh nach d'robh e ach na leanabh?

† *Cha b'urrainn Droch-dhuine giulan le la an Tigheurna.*

*Glic.* Cha ruig thu leas fhaighneachd ciod *iad* na peacaidhean eile do'n d'robh, ach ciod iad na peacaidhean eile do nach d'robh e air a thoirt an àird; 'se sin, de leithid 'sa bha freagarrach r'a aois; oir feudaidh duine a ràdh gu tearuinte, nach b'olc leis-san ni sam bith a bha gràineil a dheanamh, ma bha e comasach air a dheanamh. Tha, da rìreadh, cuid de pheacaidhean ann, air nach 'eil fhios aig clann cionnas a ghabhas iad

gnothach riu; ach 's ann a tha mi a' bruidhean mu pheacaidhean a bha e comasach air a dheanamh; dhiu' sin ainmichidh mi dhà no trì eile. Agus, *air tùs*, cha b'urrainn e giùlan le latha an Tighearna, de bhrìgh an naomhachd a dh'fheith air *an latha sin;* bha toiseach an latha sin dh'à-sa mar gu'm bitheadh e a' dol do phriòsun, (mur b'urrainn e faighinn a mach o athair 'sa mhàthair, agus e-féin fholach ann an tuill uaigneach 'am measg a chomraidean gus am bitheadh dleasnasan naomh thairis.) Leughadh nan sgriobtuirean, éisdeachd searmoinean, co'-labhairt diadhaidh, aithris searmoinean, agus ùrnuigh, bha iad na'n nithe leis nach giùlanadh e; agus air an aobhar sin na'n deanadh athair air an leithid de làthachan (mar gu minig a rinn e, ged cuid a dh'uairean, bhitheadh e cinnteach air dhol mearachd air, ge b'e sam bith a dhìchioll,) a chumail gu teann ri coimhead an latha, dh'fheuchadh e gu còmhnard le a ghiùlan uile, gu'n d'robh e gu glé mhi-thoilichte leis! Chaidleadh e aig dleasnasan, labhradh e gu diomhan ri a bhraithrean, agus mar gu'm b'eadh, shaoileadh e gach cothrom diadhaidh a bhi seachd uairean cho fada 'sa bha e, a' talach gus an d'robh e thairis.

*Fur.* A' ghabhail gràin so de 'n là, cha b'ann, tha mi a' smuaineachadh, airson an là féin; oir mar is là e, cha'n 'eil e ni sam bith eile ach mar lathachan eile de'n t-seachduin: Ach tha mi a' saoilsinn gu'm b'e bu reuson do e a ghabhail gràin deth, a chionn gu'n do chuir Dia diadhachd agus naomhachd air *an là;* mar an ceudna de bhrìgh gur e 'n là osceann uile lathachan na seachduin bu chòir a bhi air a chaitheamh ann an adhradh naomh, ann an cuimhneachan air ais-éirigh ar Tighearna o na mairbh.

*Glic.* B'ann, b'ann air an aobhar sin a bha ese na leithid de nàmhuid d'a; eadhon de bhrìgh gu'n d'robh n'is mò de bhacadh air a chuir air, air an là sin o a ràidean féin, na bha so-dheanta a bhitheadh air a chuir air, air na h-uile là eile.

† *Tha Dia a' dearbhadh a chridhe le suidheachadh là an Tighearna.*

*Fur.* Nach 'eil Dia le suidheachadh latha a chum dleasnasan naomh, a' deanamh dearbhadh mòr air cionnus a ta cridheachan agus tograidhean muinntir a' seasamh ri naomhachd cridhe, agus caithe-beath ann an dleasnasan naomh?

*Glic.* Tha gun amharus; agus feuchaidh duine ciod iad a chridhe agus a bheath, n'is mò le aon là sàbaid, na leis na h-uile la de 'n t-seachdan a thuilleadh air: Agus 'se 'n reuson, a chionn air là'n Tighearna tha bacadh àraidh air a chuir air duine do thaobh smuainte agus beath, n'is mò na air lathachan eile de'n t-seachduin a thuilleadh air. Mar an ceudna, tha e àir aithneadh do dhaoine air an là sin a bhi n'is teinne a' coilionadh dleasnasan naomh, agus air an casg' o ghnothaichean saoghalta, na tha iad air lathachan eile; uime-sin, mur aom an cridhe gu nàdurach gu maith, a nis feuchaidh iad e; a nis taisbeanaidh iad ciod a ta iad. Tha là an Tighearna na ghné de choslach de'n t-sàbaid fhlaitheil shuas, agus tha e a' dearbhadh cionnas a ta 'n cridhe a' seasamh ri bithbhuantachd de naomhachd, n'is mò na tha a bhi air fhaotuinn ann an dleasnas ghoirid, a' deanamh.

Air lathachan eile feudaidh duine a bhi ann an dleasnasan naomh agus asda, agus sin uile ann an cartail uaire; ach a nis, tha là 'n Tighearna, mar gu'm b'eadh, na là a ta a' ceangal ri aon dleasnas gun sgur de naomhachd; "Cuimhnich gu'n cum thu naomh là na Sàbaid, (nach 'eil le Criosd air a chuir ann an neo-bhrìgh, ach air atharrachadh gus a cheud *là* de'n t-seachduin.) cha'n ann mar a bha e air a thoirt gu sònraichte do 'na h-Iudhaich, ach mar a bha e air a naomhachadh leis-san o thoiseach an t-saoghail: agus air an aobhar sin tha e na dhearbhadh ni's mò air rian agus gnè cridhe Dhroch-dhuine, agus n'is mò a' foillseachadh, ciod e gus am bheil e aomte, a tha a choi'lionadh eile air dleasnasan: Air an aobhar so tha Dia a' cuir eadar-dhealachadh mòr eadar iadsan

a ta gu firinneach a' gairm, (agus ag imeachd anns) an là so mar naomh, agus 'ga mheas urramach, a chionn gu bheil aca 'nis cothrom gu feuchainn cionnus is taitneach leo urram a thoirt d'à; anns gu bheil aca cha'n e 'mhàin uair, ach là iomlan gu fheuchainn ann: Tha mi 'g ràdh, tha e 'cuir eadar-dhealachadh eadar a mhuinntir so, agus an seòrs' ud eile a ta ag ràdh, "C'uin a bhitheas an t-sàbaid thairis, a chum 's gu'm bi sinn aig ar gnothaichean saoghalta?" A cheud fhear tha e a' gairm na dhuine beannuichte, ach a' comharrachadh an fhir eile na dhuine saoghalta, *sanntach*, *gionachail*, mi-naomhaichte. Agus da rìreadh, gu gabhail tlachd dhuinn-fhein ann an seirbhis Dhé air a lathachan naomh, tha e a' toirt dearbhadh n'is fearr air nadur naomhaichte, na a tha a bhi a' talach ri tighinn, agus a bhi sgìth de dhleasnasan naomh an leithid de lathachan, mar bha Mr Droch-dhuine.

† *Cionnus a ghnathaich Droch-dhuine la an Tighearn' a chaitheamh.*

*Fur.* Faodaidh ni-eigin a bhi anns na tha thu 'g ràdh, oir e-san nach urrainn giùlan le cumail aon là naomh do Dhia, gu cinnteach thug e dearbhadh gu leòir gu'm bheil e na dhuine neo-naomhaichte; agus mar a leithid sin de neach, ciod a dheanadh e am flaitheanas? air do'n *ait* sin a bhi 'n t-àit anns am bi sàbaid bhithbhuain air a chumail do Dhia; tha mi 'g ràdh, gu bhi air a chumail gu bràch agus gu bràch. Agus airson ni sam bith a 's aithne dhomh, feudaidh e bhith gur e aon reuson airson an d'robh aon là ann an seachd air a chuir air leth le ar Tighearna a chum dleasnasan naomh airson daoine, gu toirt dhoibh geur-mhothachadh gu bheil naimhdeas ann an cridheachan pheacaich do Dhia na flaitheanais; oir esan a ta a' fuathachadh naomhachd, tha e a' fuathachadh Dhia e-féin. Tha iad a' cumail a mach gu bheil gaol aca do Dhia, agus gidheadh gun ghaol a bhi aca do là naomh, agus gidheadh gun ghaol a bhi aca do'n là sin a chaitheamh ann an aon ghniomh bidheanta de naomh-

achd do'n Tighearna: Bu cho maith dhoibh gun ni sam bith a ràdh, 's a ghairm-san, a Thighearna, a Thighearna, agus gidheadh gun na nithe a deir e a dheanamh. Agus bha am Mr Droch-dhuine so na leithid de neach: cha'n fhuilgeadh e an là so, no aon de a dhleasnasan. Gu dearbh, 'n uair a b'urrainn e faighinn o a chàirdean, agus mar sin a chaitheamh anns na h-uile seors dìomhanas agus mi-naomhachd a réisd bhitheadh e toilichte maith gu leòir: ach ciod e a bha 'so, ach tionnda' an là gu oidhch, no ni eile ach gabhail cothrom an aghaidh àithne Dhé gu leanmhuinn ar gairmean, gu sòlas'chadh agus toileachadh ar n ana-miannan agus tlachdan na feòla? Tha mi a' gabhail an t-saorsainn gu labhairt mar so mu Mhr Droch-dhuine, air muinghin gu bheil na thuirt thus' uime fior.

*Glic.* Cha ruige' tu leas an leithsgeul sin a dheanamh airson thu do choireachadh Mr Droch-dhuine, oir daighnichidh na h-uile do'm aithne e, na h-uile a thuirt thu uime a bhi fior. Cha b'urrainn e giùlan aon chuid leis an là sin, no le nì sam bith eile aig an d'robh comharradh iomhaidh Dhé air. Peacadh, peacadh, agus gu deanamh an nì a bha olc, b'e sin anns do ghabh e tlachd, agus sin o *bha e na* leanabh beag.

*Fur.* Imridh mi a ràdh a rithist, tha mi brònach g'a chluinntinn, agus sin air a sgà' féin, agus mar an ceudna air sgàth a dhìlsean, a dh'imreas a bhi briste 'nam mìrean le an leithid so de dheanadais: oir, air sgà' na nithe so tha corruich Dhé a' teachd air cloinn na h-easumhlachd: agus gun amharus 's fheudar gu'n deach' e do ifrinn, ma bhàsaich e gun aithreachas; agus leanabh a ghin airson ifrinn, tha e brònach airson pàrantan smuaineachadh air.

*Glic.* Mu a bhàsachadh, mar a dh'innis mi dhuit, bheir mi dhuit eachdraidh gu h-ath-ghearr, ach an tràs' tha sinn air a bheath, agus air dòigh a bheith ann a leanabuidheachd, eadhon mu na peacaidhean a dh'fheith air 'san àm sin, cuid dhiubh dh'ainmich mi mar tha; agus gu dearbh cha d'ainmich mi ach cuid, oir

fathast tha tuille gu leanmhuinn, agus cha'n 'eil iad sin idir n'is lugha na na chual thu mar tha.

*Fur.* Guidheam *ort* ciod iad?

† *Bha Droch-dhuine air a thoirt do mhionnachadh agus mhallachadh, no ghuidheachan.*

*Glic.* C'uime, bha e gu mòr air a thoirt, agus sin an fheadh *a bha e* na òganach, (*na ghille*) do mhionnachadh agus ghuidheachan cràiteach; 'seadh, cha bu mhò air an uair sin mionnachadh agus guidheachan na orm-sa mo mheòirean a chunntadh; 'seadh, dheanamh se e gun bhrosnachadh h-uige. Chunntadh e na urram a bhi a' mionnachadh agus a' mallachadh, (*no a' guidheachan,*) agus bha e cho nàdurach d'a, 'sa bha ith agus òl agus cadal.

*Fur.* Och! ciod an daoidh'ear òg a bha so! an so tha, mar a deir an t-abstol, a' toirt buill mar innealan eas-ionracais chum peacadh da rìreadh! 'Se so dol air aghaidh o olc gu olc le finuis; tha so a' dearbhadh gu'n d'robh e na thruaghan òg dubh-bheulach da rìreadh.

*Glic.* Bha e mar sin; agus gidheadh, mar a dh'innis mi dhuit, chunnt e osceann na h-uile, an seòrs peacachadh so; a bhi na chomharradh de 'urraim; mheas se e-féin na chomrad duine dar a dh'fhoghlum e mallachadh agus guidheachan gu dàna.

*Fur.* Tha mi cinnteach gu bheil mòran a' saoilsinn, mar a thuirt thu, gur ni a tha gu h-oirdheirc iomchuidh dhoibh a bhi a' mionnan, agus gur e an doigh 's fearr airson duine 'n uair b'àill leis ughdarras no oillt a chuir ann a bhriathran, an lionadh làn de pheacadh na mionnan.

*Glic.* Tha thu 'g ràdh gu ceart, air neo, mar a tha mise cinnteach, cha deanamh daoine an cuid mionnan thoibheumach a bhrùchdadh a mach cho tric 'sa ta iad a' deanamh: tha iad a' gabhail pròis ann: tha iad a' saoilsinn gur e a bhi a' mionnachadh a bhi mar dhuine uasal; agus air dhoibh aon uair iad-féin a chleachda' ris, is gann a dh'fhàgas iad e rè uilelathachan am beath.'

† *Difir eadar mionnan agus guidheachan.*

*Fur.* Is ceart, ach a nis air dhuinn a bhi air, guidheam ort feuch dhomh an diùbhras eadar mionnan agus guidheachan ; oir tha diùbhras, nach 'eil ?

† *Ciod e sin mionnan.*

*Glic.* Tha, tha diùbhras eadar mionnan agus guidheachan ; mionnan, mionnan dhiomhain, leithid 'sa ris an do chleachd Droch-dhuine òg e-féin. 'Nis 'se mionnan dhìomhan agus pheacach, gairm ea-trom agus aingidh air Dia no nithe eile gu fianuis'chadh do ar dearbhadh dhiomhan amaideach air nithe, agus tha na nithe sin de dhà sheòrs'.

1. Nithe a ta sinn a' mionnachadh a tha no a bhitheas deante.

2. Nithe do na mhionnaicheadh mar sin, fior no neo-fhior.

1. Nithe a ta sinn a mionnachadh a tha no a bhitheas deante. Tha thus' a' mionnachadh gu'n d'rinn thu a leithid de nì, gu bheil a leithid de nì mar sin, no gum bi e mar sin ; oir cha'n 'eil difir cia dhiubh sin mu am mionnaich daoine ma bhitheas e deante gu h-ea-trom, agus gu h-aingidh, agus gun reuson, tha e dìomhan, de bhrì' gur peacadh e 'n aghaidh an triamh àithne, a deir, " Na tabhair ainm an Tighearn do Dhé an diomhanas." Oir 'se so gnàthachadh dìomhan air an ainm naomh sin, agus mar sin na pheacadh airson, (dh'easbhuidh fior aithreachas,) nach 'eil, agus nach urrainn gu ceart dùil a bhi ri maitheanas.

*Fur.* Réisd tha e a' taisbeanadh, ged tha duine, a thaobh brìgh nì, a mionnachadh gu fior, gidheadh ma tha e a' mionnachadh gu h-ea-trom agus gun reuson, gu bheil a mhionnan olc, agus esan leatha fo pheacadh.

*Glic.* Tha, faodaidh duine a ràdh, " Tha'n Tighearn beò," agus tha sin fior, agus gidheadh ann a ràdh mar sin, mionnachadh gu neo-fhìor ; de bhrì'

gu bheil e a' mionnachadh gu dìomhan, gu neo-fheumail, agus gun aobhar.

† *Faodaidh duine peacachadh ann am mionnachadh do'n fhirinn.*

Gu mionnachadh gu h-aobharail, agus gu feumail, (ni a réisd a tha duine a' deanamh, 'n uair a tha e a' mionnachadh mar a bhi air a ghairm h-uige le Dia,) tha sin air a cheadachadh leis an fhacal: Ach cha b'e so aon de mhionnan Mhr Droch-dhuine: agus air an aobhar sin a mhionnan mu nach 'eil sinn an tràs' a' bruidhean.

*Fur.* Tha mi a' breithneachadh leis an fhàidh, gu'm feud duine peacachadh ann am mionnachadh ris an fhìrinn: 's fheudar doibhs' uime sin peacachadh gu ro uabhasadh', a mhionnaicheas gu daighneachadh an cainnt shùgraidh agus am breugan; agus mar a ta iad a' saoilsinn, n'is fearr gu sgiamhachadh an cainnt amaideach.

*Glic.* Tha iad a' peacachadh le làimh àirde; oir tha iad a' gabhail de dhànadas orra a shaoilsinn, gu bheil Dia cho olc riu féin, sin r'a ràdh, gu bheil e na fhear-dearbhaidh breugan a bhi fior. Oir mar a thuirt mi a roimhe, gu mionnachadh, 'se gu gairm Dia gu toirt fianuis; agus gu mionnachadh ri breug, 'se gu gairm Dia gu toirt fianuis gum bheil a bhreug sin fìor. 'S fheudar uime-sin gu'n oilbheumaich so: oir a ta e a' cuir am masladh a's àirde air naomhachd agus ionracas Dhé, air an aobhar sin, 's fheudar gu'n sguab a chorruich iad air falbh. Tha'n scòrs so de mhionnan air a chuir maille ri deanamh bhreug, agus murt, agus goid, agus deanamh adhaltranas; agus air an aobhar sin, cha'n fheud e a dhol as neo-pheanasaichte: oir mur "meas Dia neo-chiontach esan a bheir ainm an diamhanas," ni a dh'fheudas duine a dheanamh 'nuair a tha e a' mionnachadh ris an fhirinn, (mar a dh'fheuch mi a roimhe), cionnus a's urrainn e a bhi air a smuaineachadh, gu'm measadh e neo-chionntach an leithid, 'sa le mionnachadh, a leagas gu ràidhe

Dhé, mar 'eil breugan fìor, no a ta a' mionnachadh a mach o'n cuthach agus am mi-riaghailt. Chràdhadh agus bhrosnaicheadh e duine ciùin gu corruich, na'm mionnaicheadh neach ri breug fhollaiseach, agus a a chumail suas gu'n togadh an duine sin fianuis gu'm b'fhìrinn a bh'ann ; agus gidheadh mar so tha daoine a' déiligeadh ris an Dia naomh : tha iad ag innseadh an cainnt-shùgraidh, an sgeulachan, agus am breugan; agus a réisd a' mionnachadh air Dia gu bheil iad fior. Nis bha an seòrs mionnachaidh so cho cumanta aig Droch-dhuine òg, 'sa bha gu ith dar a bha e acrach, no dhol do leabaidh 'n uair bha'n oidhch ann.

*Fur.* Smuainich mi gu minig 'nam inntinn, ciod e a bheireadh air daoine a bhi cho cumanta ann an gnàthachadh peacaidh na mionnan o'n nach creid iads' a tha glic iad car n'is luaithe airson sin.

† *Sea aobharan mionnachaidh dhiomhain.*

*Glic.* Cha'n urrainn e bhi na nì sam bith a ta maith faodaidh tu bhi cinnteach ; de bhrìgh gu bheil an nì e-féin gràineil : 1. Air an aobhar sin 's fheudar d'a a bhi o chagraichean spiorad an diabhail 'san taobh a stigh dhiubh. 2. Mar an ceudna tha e a' sruthadh cuid a dh'uairean o chuthach ifrinneil, dar a lasas an teangaidh air theine o ifrinn eadhon uile chùrsa an nàduir. 3. Ach gu cumanta, tha mionnachadh a' sruthadh o'n dànadas ladurna sin a ta a' guidhe dùlan do'n lagh a ta 'ga thoirmeasg. 4. Tha luchd-mionnachaidh a' saoilsinn fòs, le iad a bhruchdadh am mionnan thoibheumach a mach as am beòil dhubh agus thruailte, gu bheil iad 'gam feuchainn féin na'n daoine n'is tréuna. 5. Agus a' smuaineachadh fòs, leis na seòrs daoighearachdan chuthaicheil so, gu'm buadhaich iad orra-san ris am bheil aca r'a dheanamh aig a leithid a dh'àm, agus thoirt orra a chreidsinn am breugan a bhi fior. 6. Tha iad fòs a' mionnachadh gu minig gu faotainn buannachd leis, agus dar a choinnicheas iad ri amadanan, bheir iad buaidh orra air an doigh so. Ach ma dh'fheudas mi comhairl a

thoirt 'sa chùis so, cha bu chòir de cheannaich aon fhàrdin a chuir a mach maille ris-sin a ta na fhear-mionnain cumanta 'na ghairm; gu h-àraidh maille ri a leithid a dh'fhear-mionnain 'sa ta ag oidhirpeachadh gu mionnachadh air falbh a bhathar ri aon eile, agus a mhionnaicheadh airgiod a cheannaich-sa steach do a phòcaid féin.

*Fur.* Tha na h-aobharan mionnain so uile, cho fada 'sa 's urrainn dhomhs' a breithneachadh, a' sruthadh o'n fhreumh cheudna o am bheil na mionnan iad-féin, eadhon o chridhe cruaidhichte agus eu-dochasach. Ach guidheam ort feuch dhomh a nis cionnas a ta malluchadh aingidh gu bhi air eadar-dhealachadh o'n t-seòrs mionnain so.

*Glic.* Tha aig mionnan, mar a thuirt mi, gu h-ealamh r'a dheanamh ri ainm Dhé, agus tha e a' gairm air gu bhi na fhianuis do fhirinn na tha air a ràdh; 'se sin, ma mhionnaicheas iads' a ta a' mionnachadh, air-san. Tha cuid gu dearbh a' mionnachadh air iodhalan, mar air an aifrionn, air ar baintighearn, ar naoimh, beathaichean, eòin, agus creutairean eile; ach an doigh ghnàthaichte th'aig ar muinntir mhi-naomha ann am *Breatuinn*, 'se mionnachadh air Dia, Criosd, creideamh, agus an leithid sin. Ach ge b'e sam bith doigh, no ciod sam bith, air am bheil iad a' mionnachadh, tha mallachadh (no guidheachan) air eadar-dhealachadh o mhionnachadh mar so.

† *Mu mhallachadh ciod e.*

Gu mallachadh, gu mallachadh gu mi-naomh, 'se gu binn a thoirt air aon eile no oirnn-féin, airson uilc, no gu olc; no gu guidhe gu'n tachradh olc eigin do'n neach no an nì fo'n mhallachd, gu mi-cheart.

1. Is e gu binn a thoirt airson, no gu olc, 'se sin gun aobhar: mar so mhallaich Simei Daibhidh. Thug e binn air airson uilc, agus gu olc, gu mi-cheart, 'n uair a thuirt e ris, " Thig a mach, thig a mach thus' a dhuine fhuiltich, agus thus' a dhuine Bheiliail.

Thionnd' an Tighearn ortsa uile fhuil tigh Shauil, an àit an do rioghaich thu, agus *liblirig* an Tighearn a rioghachd do làmh Absaloim do mhac; agus feuch tha thu air do ghlacadh ann a d'olc, a chionn gu bheil thu na do dhuine fuilteach."

So tha Daibhidh a' gairm mallachadh cràiteach. "Agus feuch," ars' ese ri Solomon a mhac, "tha agad maille riut Simei Beniamach, a mhallaich mise le mallachd chràiteach 'san latha a chaidh mi do Mhahanaim."

Ach ciod a mhallachd a bha so? C'uime, 1. Bu bhinn mhearachdach e air a chuir a seachad air Daibhidh: ghairm Simei e *duine fuilteach, duine Bheliail*, 'n uair nach d'robh e mar sin. 2. Thug e bìnn a mach air do'n olc a bha mar tha air, airson a bhi na dhuine fuilteach, 'se sin an aghaidh tigh Shauil, 'n uair a rug an t-olc sin air airson ni eile amhàin

Agus faodaidh sinn mar so a cho-chuir ri muinntir mhi-naomh ar tìmean-ne, dream 'nan cuthach agus 'nam farmad, aig am bheil beag eile 'nam beòil ach binn an aghaidh an coimhearsnaich airson, agus gu olc, gu mi-cheart. Cia cumanta a ta e maille ri mòran, 'n uair nach 'eil iad 'ach gu beag 'am fearg ri neach, gu éubhachd *a mach*, Croch e, Damnaig e, an Sloightire! 'Sé so araon bìnn a thoirt a mach air airson, agus gu olc, agus tha e ann-féin na mhallachd chràiteach.

2. An seòrs eile de mhallachadh, 'se gu guidhe gu'n tachradh olc eigin do, agus gu'm beireadh e air, an neach no an nì so no sin: Agus mheas Iob an seòrs mallachaidh so, na pheacadh cràiteach, "Cha d'fhuilig mi (ars' ese) do mo bheul peacachadh, le guidhe mallachd d'a anam-san;" ni mò do a chorp no do a mhaoin. Tha so a réisd na mhallachadh olc, a ghuidhe gu'n tachradh olc aon chuid do neach eile no dhuinn-féin: agus ris an t-seòrs mallachaidh so chleachd Droch-dhuine òg e-féin.

### † *Doigh mallachaidh Dhroch-dhuine.*

1. Ghuidheadh e olc a thachairt do mhuinntir eile; ghuidheadh e an amhaichean a bhi air am briseadh, no an eanchain a bhi asda, no a bhreac, no a phlaigh a bhi orra, agus an leithid *sin*: Tha iad sin uile nan seòrs diabhlaidh de mhallachadh, agus tha e air tighinn gu bhi na aon de pheacaidhean cumanta ar linn-ne.

2. Ghuidheadh e mar an ceudna cho tric sin mallachd dh'à-féin, ag radh, Gu'm b'ann a bhitheas mi air mo chrochadh, no air mo losgadh, no gu'n glacadh an diabhal mi, mur 'eil e mar sin, no an leithid sin. Tha sinn a' meas na Lasgairean a ghuidheas mar sin, a bhi na'n luchd-mionnan mòr, ach an uair, 'nan cuthach ifrinneil a their iad, Gu'n damn'adh Dia mi, gu'n sgrios' Dia mi, no an leithid sin, tha iad n'is mò a' mallachadh na a' mionnachadh; 'seadh, 'gam mallachadh féin, agus sin le guidhe, gu'n tuiteadh damnadh orra-féin; an guidhe agus am mallachd sin acsa, ann an tìm beag, chi iad air an coi'-lionadh orra, eadhon ann an teine-ifrinn, mur gabh iad aithreachas d'am peacaidhean.

*Fur.* Ach an do chleachd an Droch-dhuine òg so e-féin ri a leithid de sheòrs salach de chainnt?

### † *Mhallaichcadh Droch-dhuine Athair, agus a leithid sin.*

*Glic.* Tha mi a' saoilsinn gu'm faod mi a ràdh, nach d'robh ni sam bith ni bu trice 'na bheul, agus sin air a bhrosnachadh bu lugha. 'Seadh, bha e cho ionnsaichte ann a leithid de sheòrs cainnt, 's nach b'urrainn aon chuid athair no mathair, no bràthair, no piuthair, no searbhant, cha b'urrainn no eadhon na spréidh bh'aig athair, a dhol as o na mallachdan so aig-sa. A deiream, gu'm b'fheudar, eadhon na beathaichean brùideil 'n uair a dh'ioman se iad, no 'mharcaich e orra, mur do thoilich iad a chàil, a bhi cinnteach gu co'pàrtachadh de a mhallachd-san. Ghuidheadh e an amhaichean a bhi air am briseadh, an

caolanan a bhi asda, no an diabhal do'n gabhail, no an leithid sin; agus cha b'iongantach sin, oir esan a ta cho ladurna gu guidhe damnadh no mallachdan olc eile dha-fein, no do a dhilsean 'is ionmhuine, cha bu duilich leis olc a ghuidhe do na beathaichean neothoinisgeach ann a chuthach.

*Fur.* Is ceart, tha mi a' faicinn fathast gu'n d'robh an Droch-dhuine so na dhaoigh'ear garg. Ach guidheam ort, a dhuine, o'n chaidh thu an fhada so, feuch dhomh nis cia uaith a ta olc so na mallachaidh ag éirigh, agus fòs ciod an as-urram a tha e toirt do Dhia; oir tha mi gu furasda a' breithneachadh gu'm bheil e a' toirt damnadh do'n anam.

*Glic.* Tha olc so na mallachaidh ag éiridh an cumantas o aingidheachd gharg a chridhe; ach gu h-àraidh o, 1. Fharmad, ni a's e, mar a tha mis' a' tuigsinn, am peacadh treòrachaidh gu buitseachd. 2. Tha e fòs ag éiridh o phròis, a b'e peacadh na'n ainglean a thuit. 3. Tha e ag éiridh cuideachd o fhanoid agus dimheas air muinntir eile. 4. Ach airson duine e-féin a mhallachadh, is eigin gur h-ann a tha e ag éiridh o chuthach gharg.

An as-urram a ta e a' toirt do Dhia 'se so e. Tha e a' toirt air falbh ughdaras uaith, ann a chumhachdsan a mhàin a ta, gu beannachadh agus mallachadh, cha'n e gu mallachadh gu h-aingidh, mar dheanamh Mr Droch-dhuine, ach gu ceart, agus gu h-ionraic, a' tabhairt le a mhallachd dhaibh-san a ta aingidh, duais dhligheach an gniomhairean.

Thuilleadh air sin, tha na daoine aingidh so, na mallachadh aingidh air an coimhearsnach, agus a leithid sin, eadhon a' mallachadh Dhia e-féin ann an obair a làimh. 'Se an duine ìomhaidh Dhé, agus gu mallachadh gu h-aingidh ìomhaidh Dhé, 'se gu mallachadh Dhia e-fèin. Air an aobhar sin mar an uair a tha daoine a' mionnachadh gu h-aingidh, tha iad a reubadh ainm Dhé, agus 'ga dheanamh cho mòr 'sa 's urrrainn iad, na fhear dìon agus na fhear cliùthachadh air an uile aingidheachd; mar sin esan a ta a'

mallachadh agus a' dìteadh air an dòigh so a choimhearsnach, no a ta a' guidh' olc dh'à, tha e a' mallachadh, a' dìteadh, agus a' guidhe olc do ìomhaidh Dhé, agus an sin a' mallachadh, agus a' dìteadh Dhia e-féin.

Saoileamaid gu'n abradh duine le a bheul, 'se mo ghuidhe gu'm bitheadh dealbh an righ air a losgadh: nach deanamh cantuineas mar sin an duine so, a mach e bhi na nàmhuid do phears' an righ? Eadhon mar sin tha e maille riu-sa 'ta, le mallachadh, a' guidhe olc do an coimhearsnach, no dhaibh féin, tha iad a' maslachadh iomhaidh Dhé e-féin.

*Fur.* Ach am bheil thu a' saoilsinn gu bheil na daoine a ta a' deanamh mar so, a' smuaineachadh gu bheil iad a' deanamh cho truaillidh, cho gràineil?

*Glic.* Cha'n e a cheisd ciod a tha daoine creidsinn mu dheighinn am peacaidh, ach ciod a tha facal Dhé 'g ràdh uime. Ma tha facal Dhé ag ràdh gur peacaidhean mionnachadh agus mallachadh, ged mheasadh daoine iad na'n deagh-bheusan, bithidh an duais na duais airson peacaidh, eadhon, damnadh an anaim.

☞ Gu mallachadh neach eile, agus gu mionnachadh gu dìomhan agus gu breugach, is peacaidhean iad an aghaidh solus nadur

1. Tha mallachadh mar sin, de bhrìgh co sam bith a mhallaicheas neach eile tha fios aige aig an àm cheudna nach b'aill leis a bhi mar sin air a riarachadh e-féin.

2. Gu mionnachadh mar an ceudna, tha e na pheacadh an aghaidh an lagh cheudna; oir innsidh nàdur dhomh, nach bu chòir dhomh breug a dheanamh, agus air an aobhar so, mòran n'is lugha mionnachadh gu a daingneachadh. 'Seadh, sheall na cinnich air mionnachadh a bhi na ordugh suidhichte le Dia, agus air an aobhar sin gun a bhi gu h-eutrom no gu dìomhain air a ghnàthachadh ged a' b'ann gu daingneachadh aobhar firinne.

*Fur.* Ach tha iongantas orm, o'n tha mallachadh agus mionnachadh nan leithid de uilc ann an sùilean

Dhé, nach 'eil e a' deanamh cuid de dh'eisempleirean do mhuinntir eile airson iad a dheanamh a leithid a dh'aingidheachd.

*Glic.* Ochan! mar sin rinn e, mìle uair dà uair air innseadh, mar a dh'fheudas a bhi gu furasda air a thional le muinntir aireach sam bith anns gach aois agus dùthaich.

† *Eisempleirean feirge Dhe an aghaidh luchd-mionnachaidh agus mallachaidh.*

B'urrainn mi iomadh a thairgse dhuit; ach a' leagadh a seachad pailteas a dh'fheudadh a bhi air ainmeachadh; an so tairgidh mi dhuit a dhà: B'e aon, a bhreitheanas eagalach sin o Dhia air aon *N. P.* aig *Uimbleton* ann an *Surric*, neach, an deigh lasan uabhasach de mhionnan ri, agus de mhallachadh air cuid de mhuinntir nach do thoilich e, gu h-obainn a thuit gu tinn, agus an tìm beag bhàsaich e a' breislich, 'a' mallachadh agus a' mionnan.

Ach osceann na h-uile, gabh an sgeul uabhasach sin mu dheighinn *Diorbhail Matelie*, a bha a chòmhnuidh ann an *Ashobher*, ann an dùthaich Dherbie.

Bha'n *Diorbhail Matelie* so, a deir an neach a dh'innis domh e, air a toirt fainear le muinntir a bhaile a bhi na mionnachair, na mallachair, na banbhreugadair agus na ban-mheirleach mhòr, (dìreach coslach ri Mr Droch-dhuin); agus an obair bu ghnàthach leatha leantuinn b'e, a' nighe an t-salchair a thainig a mach as na mèinnean-luaidhe, agus an sin gu faighinn sradan de mhèinn-luaidhe; agus a doigh ghnàthaichte gu dearbhadh nithe b'e leis na seòrsan so de ghuidheachan: nach h-ann a theidhinn fodha 'san talamh mur 'eil e mar sin; no, gu'm b'ann a bheir Dia air an talamh fosgladh agus mo shlugadh 'nàird.

'Nis air an tri-amh là fichead de'n Mhàrt, 1660, bha'n *Diorbhail* so a' nighe mèinn air mullach cnòc, eas mu'n cuairt de chairteil mìle o *Ashobher*, Agus bha i an sin air a cuir fo chìs le gille airson toirt dà sgillinn a mach as a phòcaid (oir chuir e a bhrigis a

seachad, agus bha e 'g obair 'na *dhrathars*), ach dh'aicheadh ise e gu dian, a' guidhe gu'n sluigeadh an talamh an àird i ma bha iad aic-se. Ghnàthaich i fòs na briathran aingidh céudna air iomadh aobhar eile an là sin.

Nis, thainig aon *Seòras Hodgcinson* o *Ashobher*, duine de dheadh iomradh an sin, gu tapagach a seach-ad far an d'robh an *Diorbhail* so, agus sheas e greis gu bruidhinn rithe, mar-bha i a' nighe a cuid mèinne: sheas mar an ceudna leanabh beag ri taobh a tuba, agus tè eile greiseag uaipe, a' gairm gu labhair rithe a thighinn air falbh; air an aobhar sin ghabh an Seòras a dh'ainmicheadh a chaileag air laimh, gu a treòrachadh air falbh g'a h-ionnsuidh-san a ghairm i: Ach faic! cha deach' iad n'is fhaide na deich slat o *Dhiorbhail*, 'n uair a chual iad i ag éubhachd a mach air-son cobhair; mar sin air dh'a sealltuinn air ais, chunnaic e am boirionnach, agus a tuba, agus a criathar, a' toinneamh cruinn agus a' dol fodha 'san talamh. Réisd thu'irt an duine, Guidh air Dia do pheacadh a mhaitheadh, oir cha'n 'eil thu coslach ri a bhi air d'fhaicinn beò n'is fhaide. Mar sin thoinn ise agus a tuba mu'n cuairt a' cuir char, gus an deach' iad fodha mu thrì slatan 'san talamh, agus a réisd airson greis-eag stad i. Réisd dh'éubh i airson cobhair a rithist, a' smuaineachadh, mar a thu'irt i, gu'm fanadh i an sin. Nis, thòisich an duine, ged bha e gu mòr fo uamhan, r'a smuaineachadh cia 'n dòigh an coibhrear i; ach air ball thuit clach mhòr, a thaisbean 'san tal-amh, air a ceann, agus bhris i a claigeann, agus a réisd thuit an talamh a steach oirre, agus chuibhrig e i. Bha i an deigh sin air a cladhach an àird, agus fhuaireas i mu'n cuairt de cheithir slatan 'san talamh, le dà sgillinn a ghille 'na pòcaid, ach cha b'urrainn a tuba agus a criathar a bhi air am faotainn.

*Fur*. Tha thu a' toirt 'n am m'inntinn sgeula bhrònach a dh'innseas mi dhuit. An nì is e so e: Mu'n cuairt de dh'urchair bogha o'n àit an d'robh mise uair-eigin a chòmhnuidh, bha tigh-òil uaigneach, agus bha

aig an duine a chum e mac do'm b'ainm *Eduard*. Bha 'n *Eduard* so, mar gu'm b'eadh, na leth-amadain, araon 'na fhacalan agus na dhoigh giùlan. Gus an tighòil so thigeadh *comradan* cridheil aon no dà uair 'san t-seachduin; agus leis an *Ned* so (oir mar sin dh'ainmich iad e) thoilicheadh athair a chuid aoidhean; sin ri 'ràdh, le gairm air gu deanamh spòrs dhaibh le a bhriathran agus a ghiùlan. Mar sin an uair a thigeadh a mhuinntir shuigeartach so gu tigh an duine so, ghairmeadh an t-athair airson *Ned*; air an aobhar sin thigeadh *Ned*; agus bha'n truaghan bochd cho diabhluidh air a thoirt an àird do mhallachadh, 'seadh, de mhallachadh athair agus a mhathair, agus neach sam bith eile a chuireadh na aghaidh. Agus de bhrìgh (ged bha e na leth-amadan) gu'm fac e gu'n d'robh a chleachdadh a' toileachadh, dheanamh se e leis an tuilleadh dànadas.

Mar sin, 'n uair a thigeadh na companaich fhearail so aig an tìmean féin a chum an tigh-mhisg' so (mar dh'ainmich iad e) a dh'òl agus a dheanamh subhaich, réisd dh'imıeadh *Ned* a bhi air a ghairm a mach; agus de bhrìgh gur e athair a b'eolaiche air *Ned*, agus gur e a b'fhearr do'm b'aithne cionnus a bhrosnaichear e, air an aobhar sin, dh'fheòraicheadh e gu gnàthach ris an leithid de cheisdean, no dh'aithneadh e air a leithid de ghnothaich, 'sa bhitheadh cinnteach gu a bhrosnachadh da rìreadh, Réisd (do réir a dhoigh amaideach) mhallaicheadh e athair gu glé shearbh; ris sin dheanamh an seann duine gàire (agus mar sin dheanamh càch de na h-aoidhean, mar ris a sin a b'fhearr a thoilicheadh iad), a sìor fheòrachd, a chum 's gu'm bitheadh *Ned* air a shìor bhrosnachadh gu mallachadh, a chum 's gu'm bitheadh iads' air an sìor bhrosnachadh gu gàire. B'e so an aighear leis am bu ghnàthach leis an t-seann duine a chuid aoidhean a thoileachadh.

Na guidheachan leis am bu ghnàthach leis an *Ned* so athair a mhallachadh, agus ris an gàireadh an seann duine, b'iad so, agus an leithid: Gu'n gabh an dia-

bhol thu ! Gu'n toir an diabhol leis thu ! Ghuidheadh e fòs mòran de phlàighean agus léir-sgriosan d'à. Gu ceart, mar sin thachair, tre bhreitheanas cheart Dhé, gu'n d'robh guidheachanan agus mallachdan *Ned* ann an tìm beag air an coilionadh air athair ; oir cha deach' mòran mhiosan a seachad eadar iad a réir an doigh so, dar rinn an diabhol da rìreadh a ghabhail, a shealbhachadh, agus fòs, 'an tearc de lathachan a ghiùlan a mach as an t-saoghal so leis a bhàs : tha mi 'g ràdh gu'n do ghabh an Sàtan e, agus gun do shealbhaich se e : tha mi a' ciallucadh gur ann mar sin bha e air a bhreithneachadh leò-san d' am b'eòl e agus aig an d'robh r'a dheanamh ris ann a chor brònach sin. B'urrainn e fhaireachdan coslach ri rŭd beò a' dol 'n àird agus a mhàn ann a chorp ; ach dar bha tìm craidhnidh air teachd (mar bha aige gu minig lasanan pianaidh,) réisd' luidheadh e coslach ri at cruaidh ann an àit bog a bhroillich (tha mi a' ciallucadh, gu'm faca mi e mar sin,) agus mar sin sgàineadh agus reubadh se e, agus bheireadh e air a bhi a' beucaich gus an do bhàsaich e air falbh.

Dh'innis mi dhuit a roimhe, gu'n d'robh mi nam' chluais agus na m' shùil-fhianuis air na tha mi 'g ràdh 'an so ; agus mar sin bhà mi. Chuala mi *Ned* ann a shloightireachd a' mallachadh athair, agus athair a' gàire ris sin gu glé chridheil ; a' sìor bhrosnachadh *Ned* gu mallachadh, 'chum 's gu'm bitheadh 'aighear air a mheudachadh. Chunnaic mi athair mar an ceudna 'nuair a bha e air a shealbhachadh, chunnaic mi fheòil, (mar bha e air a shaoilsinn) leis an diabhol, air a tional 'n àird na meall, mu'n cuairt do mheud leth ubh, chum pianadh agus amhghar do labhairt an t-seann duine. Bha fòs aon *Freeman* (a bha n'is mò na na lighiche cumanta) air a chuir air a shoin, gu tilgeadh 'mach an deamhain so : agus bha mi an sin 'nuair a dh'oidhirpich e a dheanamh ; b'e so a dhoigh, thug iad an duine sealbhaichte do rùm iomallach: agus chuir iad e na luidhe air a bhrù air suidheachan *fada*, le a cheann an crochadh thar ceann an t-suidh-

eachain; réisd cheangail iad e 'mhàn ris; air dhaibh sin a dheanamh, chuir iad aghann ghuail fo a bheul, agus chuir iad rud-eigin ann rinn ceò mòr; leis so (mar bh'air a ràdh) gu toirt a mach an deamhain. An sin uime-sin chum iad an duine gus an d'robh e gu inbh bheag air athachdadh'sa cheò, ach cha d'thainig deamhan sam bith a mach as; ris sin bha rud-eigin de nàire air *Freeman*, bha'n duine gu mòr an amhghar, agus air a thoirt orm-sa a dhol air falbh fo iongantas agus eagal. Ann an tìm beag, uime-sin, ghiùlan sin a shealbhaich an duine, e a mach as an t-saoghal, do réir guidheachan mhallaichte a mhic. Agus b'e so crioch an aighear ifrinneil so.

*Glic.* Bha iad so uile nam breitheanasan dubhach.

*Fur.* Bha iad so nam breitheanasan uabhasach da rìreadh.

*Glic.* Bha, agus tha iad a' sealltuinn coslach ri bagradh an sgriobtuir sin (ged 'sann gu h-àraidh mu Iudas a bha e:) "Mar a ghradhaich e mallachadh, mar sin thigeadh e air: mar nach d'robh tlachd aige ann am beannachadh, mar sin bitheadh e fada uaithe: mar a sgeudaich se e-féin le mallachadh mar le trusgan, mar sin thigeadh e steach mar uisge 'na chòm, agus mar ola 'na chnàmhan."

*Fur.* Tha e na ni eagallach airson òige a bhi air an ionnsuchadh ann an doigh mallachaidh agus mionnachaidh.

*Glic.* Air an ionnsuchadh annta! Cha'n urrainn mi 'ràdh gu'n d'robh Mr Droch-dhuine mar sin, oir is minig, 'nam eisdeachd, a ghuil athair olcas a chlainne, agus a bhalachan so air leth. Tha mi a' creidsinn gu'n d'thug aingidheachd a chlainne air (ann an smuaintean air) a dhol iomadh oidhch le cridhe tròm do a leabaidh, agus le aon cho tròm éiridh 'sa mhadainn. Ach bha *sin* uile an t-aon nì do a mhac gun ghràs, cha deanamh aon chuid comhairl fhallain, no bròn athaireil, a thoirt airsan a chleachdaidhean a leasachadh.

† *Ni cràiteach clann a thoirt an àird gu h-aingidh.*

Tha cuid da rìreadh a ta ag ionnsuchadh an clainn gu mionnan, mallachadh no guidheachan, deanamh bhreug, agus goid, agus is mòr truaighe an leithid de chlann do am mi-shealbh a bhi air an toirt a steach do'n t-saoghal le, agus a bhi fòs fo chùram foghluim an leithid de phàrantan mi-dhiadhaidh, bhitheadh e ni b'fhearr airson an leithid de chlainn nach bitheadh iad air am breith. O! saoileam airson athair no màthair a dh'ionnsuchadh leanabh anns an dearbh rathad a tha a' treòrachadh do ifrinn agus do dhamnadh, ciod an ni co uabhasach! Ach cha d'robh Mr Droch-dhuine le a phàrantan mar sin air a thoirt an àird.

*Fur.* Ach saoileam, o' nach b'àill leis an Droch-dhuine òg so a bhi air a riaghladh aig an dachaidh, gu'm bu chòir do athair fheuchain ciod am maith a b'urrainn bhi deainte dheth o'n dachaidh, le a chuir a mach gu fear-eigin de a luchd-eòlais, a b'aithne d'à a bhi comasach air a riaghladh, agus a chumail gu grinn cruaidh ri gnothach-eigin: mar sin bhitheadh aig a chuid is lugha, air a chumail uaithe, tìm gu deanamh na h-aingidheachdan ud nach b'urrainn a bhi deante gun tìm gu'n deanamh ann.

† *Droch-dhuine air a chuir gu ceaird.*

*Glic.* Ochan! rinn athair mar sin, chuir se e a mach gu tràthail gu aon de a luchd-eòlais fein, ghuidh air, air na h-uile cor, e do ghabhail cùram de a mac, agus a chumail o ràidean millteach. Bha a cheaird mar an ceudna onarach agus iomchuidh; bha aige a thuilleadh *air sin* làn obair innte, air chor'snach d'robh aig an Droch-dhuine òg so àman saor sam bith, no uairean diomhan air an ceadachadh dh'a le a ghairm, anns an gabhadh e cothroman gu deanamh gu h-olc; ach bha sin an t-aon ni dh'à-san, mar a thòisich e air a bhi olc ann an tigh athair, eadhon mar sin mhair e air a bhi 'nuair a bha e ann an tigh a mhaighstir.

*Fur.* B'eòl domh-sa cuid de chlainn, ged bha iad glé olc aig an dachaidh, gidheadh a dh'atharraich gu mòr 'n uair a bha iad air an cuir a mach o'n dachaidh; gu h-àraidh 'n uair a thuit iad ann an teaghlach, anns an d'rinn a riaghlairean coinseans de chumail 'n àird adhraidh agus seirbhis Dhé ann; ach dh'fheudadh e bhith nach d'robh sin ann an tigh maighstir Mhr Droch-dhuine.

† *Uidheamachaidhean a mhaighstir.*

*Glic.* Gu cìnnt tha cuid de chlainn gu mòr a' leasachadh 'n uair a tha iad air an cuir fo chleith dhaoine eile; ach mar a thu'irt mi, cha d'rinn am balachan dona so mar sin; cha mhò a mhair olcas-san de bhrì' e a bhi a dh'easbhuidh maighstir araon a b'urrainn, agus a rinn a smachdachadh; oir bha a mhaighstir na dhuine glé mhaith, na fhear glé dhiadhaidh aon a dh'fheith gu tric air na meadhonan anaim a b'fhearr, a shuidhich 'n àird adhradh Dhé 'na theaghlach, agus fòs a dh'imich e-féin do réir sin. Bha e fòs na dhuine glé chiùin agus thròcaireach, aon nach do chuir a riamh Droch-dhuine òg thar a luathais ann an gnothach, ni mò a chum se rithe e aig uairean neo-iomchuidh.

*Fur.* Am bheil thu 'g ràdh mar sin! Tha so aineamh; cha'n urrainn mise fhaicinn ach tearc a 's urrainn a bhi co'-ionann, anns na nithe so, ri maighstir Mhr Droch-dhuine.

† *Is ni olc maighstir olc.*

*Glic.* Cha mhò a 's urrainn mise, (gidheadh, bha aig Mr Droch-dhuine a leithid a dh'aon); oir 's na lathachan so, tha chuid a's mò de mhaighstirean na'n leithid 's aig nach 'eil an aire air ni sam bith ach air an gnothaichean saoghalta, agus ma's e 's gu 'm freagair foghlumaichean an àithntean annta sin, faodaidh anam agus diadhachd a dhol an taobh an àill leo. 'Seadh, tha mòran eagal orm, gu'n d'robh mòran ghillean so-theagaisg air an cuir a mach le am

pàrantan gu an leithid de mhaighstirean, a mhill gu builleach iad do thaobh an ath shaoghail.

*Fur.* 'S ann 's mò am beud. Ach guidheam *ort*, air dhuit a nis beantuin ris an nì so, feuch dhomh cia iomadh doigh a dh'fheudas maighstir, fhoghlumach bochd a mhilleadh.

*Glic.* Ni h-eadh, cha'n urrainn domh innseadh dhuit mu na h-uile doigh, gidheadh, cuid dhiubh ainmichidh mi.

Saoileamaid ma ta gu'm bitheadh gille so-theagaisg air a chuir gu bhi na fhoghlumach maille ri aon a ta air a mheas a bhi na dhuine diadhaidh, gidheadh faodaidh an gille sin a bhi air a mhilleadh iomadh doigh; 'se sin, mur bi a mhaighstir faicilleach anns na h-uile nithe araon do thaobh Dhia agus dhuine, agus sin an lathair fhoghluimich.

1. Mar bi e stuam ann an gnàthachadh fhoghluimich; ma ghreasas se e thar a neart; ma chumas se e ri obair aig uirean neo-iomchuidh; mur ceadaich e dh'à tìm iomchuidh gu leughadh an fhacail, gu ùrnuigh, agus an leithid sin; 'se so an doigh gu a mhilleadh, 'se sin, anns na tòisich'ean anmhunn ud de smuaintean maith, agus tòis'chean maith mu nithe spioradail.

2. Ma dh'fhuiligeas e leabhraichean mi-naomh agus olc a bhi air feadh a thigh, an leithid 'sa ghluaiseas an àird gu ana-miannachadh, gu macnus, an leithid 'sa theagaisgeas cainnt dhiomhan, mhacnusach, mhi-nàireach; agus an leithid 's aig am bheil aomadh gu brosnachadh gu fearas-chuideachd agus bao-shùgradh; agus fa dheireadh, an leithid 'sa dh'aomas gu truailleadh, agus fiaradh teagasg a chreidimh agus na naomhachd. Ithidh na nithe so mar chnàmhuinn,* agus millidh iad gu luath ann an òige, agus eile, na tòis'chean maith ud a dh'fheudas a bhi 'g'an cuir féin a mach annta.

3. Ma bhitheas measgadh de sheirbhisich, 'se sin ma bhitheas cuid glé olc anns an àite cheudna, 'se

* Canker.

sin doigh mar an ceudna gu milleadh an leithid de ghillean anmhuinn; oir bithidh iadsan a ta na'n seirbhisich olc agus suarrach, gu minig (agus tha aca cothrom cuideachd gu bhi) a' sileadh agus ag altrum an cuid facalan agus cleasan mhi-naomh agus olc fa'n comhair, agus sàthaidh iad so gu furasda ann am feòil agus inntinnean òige a chum an truailleadh.

4. Ma bhitheas aig a mhaighstir aon chleachda' airson a bhi o'n dachaidh, agus aon eile airson an dachaidh; 'se sin, ma bhitheas a dhiadhaidheachd an crochadh a seachad 'na thigh mar a bhitheas a chleòc, agus ma bhitheas e-féin ainmig innte, (mur bi e o an dachaidh,) do'n so bheir luchd-tòiseachaidh òg an aire agus tuislichidh iad ris. A deir sinn, gu bheil sùilean aig callaidean, agus gu bheil cluasan aig cuinneagan beaga; agus ann an cìnnt, tha clann a' deanamh rannsuchadh n'is mò ann am beathan aithrichean agus mhaighstirean, na a tha fhios aca-sa: Agus air an aobhar sin bu chòir do mhaighstirean a bhi cùramach, air neo faodaidh iad gu luath tòis'chean maith ann an cuid seirbhisich a mhilleadh.

5. Ma bhitheas am maighstir mi-reusontach ann a dhéiligeadh agus ann a cheaird le briathran breugach: no ma bhitheas batharan olc air an dion mar a bhi maith, no ma shireas e an deigh buannachd mhi-reusontach, no an leithid' sin, chi a sheirbhiseach e, agus bithidh e n'is leòir gu a mhilleadh. "Air do mhic Eli a bhi olc fa chomhair a cho'-thional, thug sin air daoine tàir a dheanamh air iobairtean an Tighearna."

† *Bha ag Droch-dhuine na h-uile cothrom gu a bhi maith.*

Ach 'sann a dh'ainmich mi na nithe so, 'san dol a seachad; gidheadh feudaidh iad a bhi feumail airson rabhaidh do mhaighstirean, gu aire thoirt nach gabh iad foghlumaichean a chum an anaman a dhìtheachadh. Ach aig Droch-dhuine òg cha d'robh aon de na bacaidhean *ud*, ghabh athair cùram, agus dh'ullaich e gu maith air a shon a thaobh so: Bha aige maigh-

stir maith; cha d'robh e a dh'easbhuidh leabhraichean maith, no teagasg maith, cha d'robh no co'-sheirbhisich maith n'is mò! ach cha deanamh sin uile stàdh.

*Fur.* Tha e na iongantas ann a leithid de theaghlach, am meadhon na h-uiread de chobhairean spioradail, nach gabhadh ni sam bith gréim air a chridhe! Ciod! nach deanamh leabhraichean maith, no teagasgan maith, no searmonan maith, no eisempleirean maith, no co'-sheirbhisich mhaith, no ni sam bith, maith dh'à!

*Glic.* Cha d'thug e an aire do aon de na nithe so; cha'n e sin a mhàin, ach bha iad so uile gràineil d'a.

1. Oir leabhraichean maith, dh'fheudadh iad luidhe ann an tigh a mhaighstir gus an lobhadh iad air a shon-sa; cha d'thugadh e spéis do shealltuinn a steach annta, ach an aghaidh sin, gheibheadh e na h-uile leabhair olc agus ghràineil a b'urrainn e, mar faoinsgeòil dhraosta, agus leabhraichean làn de chainnt shalach, eadhon an leithid' 'sa dh'aom gu h-eallamh gu cuir na h-uile ana-miannan feòlmhoir air theine. Is fior, nach faodadh aon diubh so a bhi aige agus fios aig a mhaighstir air; air an aobhar sin, cha leagadh e idir dhaibh a bhi air am faicinn leis, ach ghleidheadh e iad ann an àitean uaigneach, agus leughadh e iad aig an leithid a dh'aman 'sa bheireadh cothroman freagarrach air a shon.

2. Airson teagasgan maith; bu toigh leis sin, amhuil mar bu toigh leis leabhraichean maith; b'e a chùram gun eisdeachd ach beag dhiubh, agus gu dichuimhneachadh na chuala e cho luath 'sa bha e air a labhairt: 'seadh, chuala mi cuid d'am b'eòl e aig an àm sin, ag ràdh, gu'm faodadh neach gu soilleir a bhreithneachadh le sealladh a ghnùis agus a ghiùlan, gu'n d'robh comhairl mhaith dh'à-san coslach ri beag socair, eadhon na ghnà phian dh'à; cha mhò a mheas e riamh e-fein aig saorsainn ach an uair a b'fhaide as e o bhriathran fallain. Dh'fhuathaicheadh e iadsan a chronaicheadh e, agus mheasadh e iad a nàimhdean millteach.

3. Airson eisempleir mhaith, a bha gu tric air a suidheachadh dh'à le a mhaighstir, araon ann an cùisean diadhaidh agus modhail, riu so dheanamh Droch-dhuine òg gàire, agus dheanamh e mar an ceudna leth-fhocal diubh, 'nuair a thigeadh e do àit anns an b'urrainn e le tearuinteachd a dheanamh.

4. Bheireadh a mhaighstir da rìreadh air a dhol maille ris gu searmonan, agus sin do'n àit a smuainich e anns an d'robh na ministeirean a b'fhearr, ach bha an duine òg ain-diadhaidh so. (ciod e chanas mi? tha mi a' smuaineachadh) na mhàighstir-céird anns na h-uile olc; bha aige na doighean olc so a chum e-féin a bhacadh ó éisdeachd, ge b'e sam bith cho labhair 'sa shearmonaicheadh am ministear.

† *Cionnus a ghnathaich Droch-dhuin e-féin a ghiulan aig searmonan.*

1. B'e a dhoigh, air dh'a teachd do ait-éisdeachd gu suidhe sios ann an oisinn eigin, agus a réisd tuiteam gu teann na chadal.

2. Air neo gu suidheachadh a shùilean adhaltrach air cusbair eigin maiseach a bha 'san àit, agus mar sin rè fada na searmoin a bhi leis sin a' biadhadh ana-mhiannan feòlmhor.

3. No, na'm b urrainn e faighinn am fagus do chuid a thug e fainear a bhi freagarrach do a chàil, bhitheadh e a' cagaraich, a' sìor-ghàire, agus a' cluich maille riu, gus an criochnaicheadh an t-searmon.

*Fur.* C'uime! bha e air fàs gu àirde anabarrach de aingidheachd.

*Glic.* Bha e mar sin: agus sin a dh'antromaich na h-uile, b'e gu'm b'e so a chleachdadh cho luath 'sa bha e air teachd a chum a mhaighstir, bha e cho deas aig na nithe so uile, as ged a riaraicheadh e tìm 'gam foghluim mus an d'thainig e a dh'ionnsuidh a mhaighstir.

*Fur.* Cha b'urrainn e bhith nach d'robh (mar a ta thu 'gan aithris) ceannairc air a chuir ri a pheacadh. Saoileam gu bheil sin mar g'an abradh e, cha'n éisd.

mì, cha toir mi spéis, cha toir mi 'n aire do mhaith, cha leasaich mì, cha phill mì, cha'n àill leam a bhi air m'iompachadh.

† *Briathran ea-dochasach aon H. S. a bha aon uair na chomrad agam-sa.*

*Glic.* Tha thu 'gràdh gu fior, agus cha'n 'eil fhios agam cò ris is iomchuidh dhomh a choimeas, na ris an duine sin, 'nuair a chronaich mise mi-féin e airson aingidheachd, a fhreagair gu sgaiteach, Ciod a dheanamh an diabhol airson cuideachd mur b'e airson mo leithid-sa ?

*Fur.* C'uime, an cuala tu riamh duine sam bith 'g radh mar sin ?

*Glic.* Chuala mi ; agus bha'n Droch-dhuine òg so cho coslach ris 'sa ta ubh ri ubh. Mo thruaighe ! tha'n sgriobtur ag ainmeachadh mu mhòran a ta le an gniomhairean a' labhairt an ni ceudna : " A deir iad ri Dia, Imich uainn, oir cha'n 'eil sinne ag iarruidh eòlas do shlighean." A rithist, " Tha iad a diùltadh éisdeachd, agus a' tarruing air falbh an gualainn, agus a' druideadh an cluasan : 'seadh, tha iad a' deanamh an cridheachan mar chlach-adamaint, air eagal gu'n cluinneadh iad an lagh, agus na facalan a chuir Tighearn nan sluagh." Ciod a ta iad so uile ach an leithide 'sa bha Droch-dhuine agus an duine òg a dh'ainmicheadh an tràs' ? Bha 'n duine òg sin na cho-fhear-cluich agamsa 'nuair a bha mi 'gam sholas-'chadh fhein ann mo pheacaidhean : faodaidh mi ainmeachadh gu mo nàire ; ach tha aige-san lìonmhorachd de chomradan.

*Fur.* Bha Droch-dhuine òg coslach ris da rìreadh, agus shaltair e a cheuman, mar g'am b'e aingidheachdsan a dhearbh shaimpleir ; tha mi a' ciallachadh do thaobh a chuthach ; oir mur bitheadh gu'n d'robh e na neach ea-dochasach, cha tugadh e gu bràch dhuit a leithid de fhreagairt, 'nuair a bha thu 'ga chronachadh airson a pheacaidh. Ach c'uin a thug thu dhà a leithid de dh'achmhasan ?

*Glic.* Greis an deigh do Dhia dealachadh a chuir eadar esan agus mise, le mise a ghairm (mar tha mi an dòchas) le a ghràs, agus 'ga fhàgailsan ann a pheacaidhean; agus cho fada 'sa b'urrainn mise riamh a thional, mar a bha e beò, mar sin bhàsaich e, dìreach mar a bhàsaich Mr Droch-dhuine; ach fàgaidh sinn e, agus pillidh sinn a rithist gu n-ar co'-labhairt.

*Fur.* Ha! na peacaich cheann-laidir bhochd! Am bheil iad a' smuaineachadh nach urrainn Dia a bhi còmhnard riu?

*Glic.* Cha'n 'eil fhios agam ciod a ta iad a' smuaineachadh, ach tha fhios agam, gu'n dubhairt Dia, "Mar a ghlaodh ese, agus nach éisdeadh iadsa, mar sin glaodhaidh iadsan, ach cha'n éisd mise, deir an Tighearn." Gun amharus tha àm a' teachd, 'nuair ghlaodhas Mr Droch-dhuine airson so.

*Fur.* Ach tha iongantas orm gu'm bitheadh e cho seolte ann an aingidheachd cho luath! Mo thruaghe! cha d'robh e ach na òganach; tha mi a' saoilsinn nach d'robh e aig an àm sin fichead bliadhna.

*Glic.* Cha d'robh, no *idir* ochd-deug; ach (mar maille ri Ismael, agus maille ris a chlainn a rinn fanoid air an fhàidh) chuir sìl a pheacaidh iad-fein a mach gu moch ann.

*Fur.* Gu ceart, bha e na dhuine òg cho olc a's (gu cumanta) mu'n cluinn aon.

*Glic.* Canaidh tu mar sin 'nuair a bhitheas fios agad air uile.

*Fur.* Uile! tha mi a' smuaineachadh gu bheil an so uile mhòr; ach ma tha tuille air chùl, guidheam ort cluinneamaid e.

† *Luchd-eòlais Dhroch-dhuine.*

*Glic.* C'uime, ma ta innsidh mi dhuit nach d'robh e maille ri a mhaighstir mòran os ceann bliadhn' agus leth-bhliadhn', dar a thainig e gu bhi eòlach air triùr dhaoighearan òg (nach bi an so air an ainmeachadh) a theagaisg dh'a gu cuir ri a pheacaidh, leithid am peacaidhean féin; agus cho ealamh sin ghabh esan

am foghlum. Bha fear diubh gu h-àraidh, air a thoirt do neo-ghlaine, fear eile do mhisg, agus an tri-amh fear do ghoid o a mhaighstir.

*Fur.* Och! an truaghan bochd, bha e olc gu leòir a roimhe; ach tha mi a' saoilsinn gu'n d'rinn iad so e mòran n'is measa.

*Glic.* Gu'n d'rinn iad e n'is measa, faodaidh tu bhi cinnteach as, oir theagaisg iad e gu bhi na cheannard, na cheann-feadhna 'nan ràidean uile.

*Fur.* Bu mhi-shealbh gu'n d'thainig e riamh gu bhi eòlach orra.

† *Comharradh feirge Dhe.*

*Glic.* 'S eigin duit a roghain air sin, a chainnteachadh mar so. B'e breitheanas Dhé rinn e; 'se sin thainig e gu bhi eòlach orra, tre fhearg Dhé. Bha aige maighstir maith, agus roimhe-san athair maith: Leo so bha aige comhairl mhaith air a toirt d'a rè miosan agus bliadhnachan le cheile; ach bha a chridhe suidhichte air olc; ghràdhaich e aingidheachd n'is mò na deanamh maith, dìreach gus an d'thainig aingidheachd-san gu bhi fuathach; air an aobhar sin, 's ann o fhearg Dhé a bha e, gu'n d'rinneadh na comradan so aigse, agus esan, mu dheireadh cho eòlach air a cheile. A deir Paul, "Cha bu taitneach leo Dia a chumail 'nan eòlas;" agus ciod a ta a' leanmhuinn? "Air an aobhar sin thug Dia thairis iad do ana-mhiannan an cridheachan féin." Agus a rithist, "A thaobh an leithide 'sa thionndaidheas a leth-taobh d'an slighean fiar, iomainidh an Tighearn a mach le luchd-deanaimh an uilc." Mar so, uime-sin, bha làmh Dhé air, a chum 's gu'm bitheadh e air a sgrios, air a dhamnadh; a chionn nach do ghabh e gaol na firinn a chum 'sgu'm bitheadh e air a thearnadh. Roghnaich e a mheallaidhean agus a luchd-meallaidh air a shon, eadhon cuideachd dhaoine suarrach, agus amadanain, a chum 's gu'm bitheadh e air a sgrios.

† *Mealltairean an Diabhail.*

*Fur.* Cha'n urrainn mi gun a smuaineachadh da rìreadh, gur breitheanas mòr Dhé, duine bhi air a' thoirt an àird do chuideachd dhaoine truaillidh; oir ciod iad an leithide sin ach mealltairean an diabhoil, eadhon iad sin leis am bheil e a' tarruing a mhuinntir bhaoghalta 'na lion? Fear-striopachais, meisgeadair, meirleach, ciod a th'ann diubh ach meallaidhean an diabhoil, leis am bheil e a' glacadh muinntir eile?

† *Bha so deanta aig Bedford.*

*Glic.* Tha thu 'g ràdh gu ceart; ach cha d'robh an Droch-dhuine òg so na fhear baoghalta, ma 'se le baoghalta gu bheil thu a' ciallachadh neach gun fhoghlum; oir bha aige gu minig comhairl mhaith air a toirt d'a: Ach ma 'se le baoghalta gu bheil thu a' ciallachadh esan a'ta na amadan a thaobh fior-eolas air Criosd, agus creideamh ann; réisd bha e na fhear baoghalta da rìreadh; oir roghnaich e bàs a roghain air beath, agus a bhi beò ann an gnà chuir an aghaidh Dhia, a roghain air a bhi réidh ris: do réir gnàth-fhacal sin an duine ghlic, "dh'fhuathaich na h-amadanan eòlas, agus cha do roghnaich iad eagal an Tighearn:" Agus ciod a bhreitheanas a's uabhasaiche do'n urrainn amadan a bhi air a thoirt an aird, na bhi air a thoirt thairis do lamhan an leithide de dhaoine, aig nach 'eil eòlas gu ni sam bith a dheanamh ach gu ab-uchadh peacadh, agus gu cabhagachadh a chriochnachadh a chum damnadh? Agus air an aobhar sin bu chòir eagal a bhi air daoine oilbheum a thoirt do Dhia, de bhrìgh gur urrainn e anns an dòigh so am peanasachadh airson am peacaidhean. B'aithne dhomh duine bha aon uair, mar a shaoil leam, gu coltach air a dhùsgadh mu thimchioll a'chor; 'seadh, b'aithne dhomh dithis a bha mar sin air an dùsgadh; ach ann an tìm thòisich iad air tarruing air an ais, agus air aomadh a rithist gu an ana-miannan; uime-sin thug Dia thairis iad do chuideachd thriùir no cheithrear

dhaoine, a thug iad, anns n'is lugha na trì bliadhna a thìm, gu cruinn a chum na croich, far an d'robh iad air an crochadh mar choin, de bhrìgh gu'n do dhiùlt iad a bhi beò coslach ri daoine onorach.

*Fur.* Ach cha'n 'eil an leithid sin de dhaoine a' creidsinn, gu bheil a bhi mar so air an toirt thairis le Dia, ann am breitheanas agus fearg; 's ann a tha iad 'ga ghabhail mar an saorsa, agus 'ga mheas na shonas daibh; tha iad subhach gu bheil an còrd air fhuasgladh, agus gu bheil na srianan air an amhaich; tha iad subhach gu'm faod iad peacachadh gun bhacadh, agus gu'm faod iad a leithid de chuideachd a roghnachadh 's a's urrainn an deanamh n'is eòlaiche ann an droch shlighe.

*Glic.* Tha am breitheanas uime-sin cho mòr n'is mò, de bhrìgh ris sin gu bheil air a chuir doille inntinn, agus cruas cridhe ann an slighe olc. Tha iad air an tionnda' gu slighe a bhàis, ach cha'n fhaod iad fhaicinn ciod an t-àit chum am bheil iad a' dol: "'S eigin daibh a dhol mar an damh chum a mharbhaidh, agus mar an t-amadan a chum peanais a chip, gus an téid saighead troimh an àirnean, gun fhios aca gur ann a chum a bhàis *a ta* e." Tha so, a deirim, a' deanamh am breitheanais dùbailt, tha iad air an tabhairt thairis le Dia, rè seal gu fearas-chuideachd a dheanamh dhaibh fein leis a sin a bheir orra gu cinnteach "bròn a dheanamh mu dheireadh, 'n uair a bhitheas am feòil agus an corp air an caitheamh." 'S iad so iadsan mu'm bheil Peadar a' labhairt, a theid gu tur a sgrios 'nan truaillidheachd fein; iad so tha mi 'g ràdh, a mheasas mar shubhachas a bhi a' ruidhteireachd ann an tìm an là, agus a ta a' gabhail toileachas-inntinn 'nam mealltaireachd fein, tha iad mar ainmhidhean gun reuson, air an deanamh gu bhi air an glacadh agus air an sgrios.

*Fur.* Glé cheart, ach tha mi a' feorachd an tràs mu'n triùir dhaoidhearean ud a bha na'n comradan aig Droch-dhuine òg: Innis dhomh n'is sònruichte cionnus a ghiùlan se e réisd.

*Glic.* Cionnus a ghiùlan se e ! C'uime, rinn e mar *a rinn* iadsan. Luaidh mi uiread a roimh, 'n uair a thuirt mi gu'n d'rinn iad e 'na cheannard, na ceannfeadhna na'n ràidean uile.

† *Droch-dhuine a taghall tighean-òsda.*

An toiseach, thainig e gu bhi na fhear-taoghall tighean-òsda agus tighean-misg' agus dh'fhanadh e 'n sin gus am bitheadh e cho misgeach ri brùid. Agus ma bha e mar sin, nach b'urrainn e faighinn a mach air an latha, bhitheadh e cinnteach faighinn a mach air an oidhch. 'Seadh, thainig e gu bhi na mhisgeadair cho cumanta mu dheireadh a's gu'n d'robh an aire air a thoirt d'à eadhon leis na h-uile, e a bhi na mhisgeadair.

*Fur.* Bha so mucail, oir a ta misg na peacadh cho salach, na peacadh cho mòr an aghaidh nàduir, a's gu bheil iongantas orm gur urrainn muinntir sam bith, aig nach 'eil ach coslach dhaoine, iad-féin a thoirt an àird do ni cho salach ; 'seadh, n'is measa na bhi salach.

† *Sgeula mu mhisgeadair.*

*Glic.* Tha i na faoineach mhucail da rìreadh. Innsidh mi dhuit sgeula eile. Bha duine-uasal ann aig an d'robh misgeadair na ghille-each d'à, agus air dh'à a bhi a' tighinn dachaidh aon oidhch glé mhòr air a mhi-ghnathachadh le liùnn, chunnaic a mhaighstir e. Gle cheart, (ars' a mhaighstir an leth-stigh d'a-féin) leigidh mise leat an nochd, ach 'sa mhaduinn a màireach dearbhaidh mi ort, gu bheil thu n'is measa na brùid, le giùlan m'eich. Mar sin an uair a thainig a mhaduinn, dh'iarr e air a ghille a dhol leis an each aig gu bûrn, agus mar sin rinn e ; ach air dh'à tighinn a chum a mhaighstir, dh'iarr e air a dhol leis a rithist gu bùrn ; mar sin mharcaich an gille e do'n bhùrn an darna h-uair, ach cha'n òladh each a mhaighstir a nis tuille, mar sin thainig an gille agus dh'innis e do a mhaighstir. Réisd thubhairt a mhaigh-

stir, Thus' umaidh mhisgich, tha thu mòran n'is measa na'n t-each agamsa; cha'n òl ese ach a riarachadh nàduir; ach òlaidh tusa gu mi-ghnàthachadh nàduir; cha'n òl ese ach gu e-féin ùrachadh, ach *olaidh* tusa chum do chron agus do dholaidh; òlaidh ese, a chum's gu'm bi e n'is féumaile do a mhaighstir, ach thusa, gus am bi thu neo-chomasach air aon-chuid Dia no duine a riaruchadh. O, a bhrùid, cia mòr a's measa a ta thu na an t-each air am bheil thu a' marcachd!

*Fur.* Gu firinneach, tha mi a' smuaineachadh gu'n do riaraich a mhaighstir e gu ceart; oir ann an deanamh mar a rinn e, dh'fheuch e dh'à gu còmhnard, mar a thu'irt e, nach d'robh aige uiread a dh'-uachdranachd air 'fhèin 'sa bha aig an each aige-sa air 'fhéin; agus air an aobhar sin, bha'n t-each aige beò mòran n'is mò do réir lagh nàduir na bha a ghille. Ach guidheam ort rach air d'adhart leis na th'agad tuilleadh ri a radh.

*Glic.* Ciod uime, a deirim gu bheil ceithir nithe, na'm bitheadh iad gu maith air an toirt fainear, a bheireadh air a mhisg a bhi air a fuathachadh ann an smuaintean clainn na'n daoine.

1. Tha i gu mòr ag aomadh gu duine a dheanamh ainniseach agus na dhéirceach. "Thig am misgeadair," a deir Solomon, "gu bochduinn." 'Siomadh a thòisich an saoghal le pailteas, a chaidh a mach as ann an luideagan, tre mhisg. 'Seadh mòran de chlainn a bha air am breith gu oighreachdan maith, a bha, gidheadh, air an toirt gus an t-sùiste agus an ràcan, tre pheacadh salach so am pàrantain.

2. Tha peacadh so na misg, a' toirt air a chorp, mòran de ghalaran mòra agus do-leighis, leis am bheil daoine, ann an tìm beag, a' teachd a chum an crìch, agus cha'n urrainn a h-aon an cobhair. Mar sin, a chionn gu bheil iad ro aingidh, air an aobhar sin, tha iad a' bàsachadh roimh an àm.

3. Tha a mhisg na peacadh air am bheil gu minig a' feitheamh pailteas de dh'uilc eile, "Cò aig am

bheil truaighe? Cò aig am bheil bròn? Cò aig am bheil aimhreitean? Cò aig am bheil bruidhinn neo-thuigseach? Cò aig am bheil leòintean gun aobhar? Cò aig am bheil deirge shùl? Aca-san a dh'fhanas fada aig an fhion, aca-san a théid a dh'iarraidh fion measgte:" 'se sin am misgeadar.

4. Le misg tha daoine gu minig a' giorrachadh an làthachan; a' dol a mach as an tigh-òil fo mhisg, agus a' briseadh an amhaichean mus an tig iad dhachaidh. Dh'fhaodadh àireamh nach tearc a dh'eisempleirean a bhi air an toirt mu'n so, ach tha so cho dearbhte, 's nach ruig duine a leas ni sam bith a radh.

*Fur.* Ach sin a's measa na na h-uile, tha e mar an ceudna ag ullachadh dhaoine airson losgaidhean sìorruidh.

*Glic.* Tha, agus a' toirt am mothachadh agus an toinisg o an anam, air chor a's an duine a ta fad air dol air adhart ann am misg, gur cruaidh gu bràch aisig gu Dia. Innis dhomh, c'uin a chunnaic thu seann mhisgeadair air iompachadh? Cha'n fhac, cha'n fhac, caidlidh e air mullach crainn: bitheadh a chunnartan gun bhi riamh cho mòr, agus bàs agus damnadh gun bhi riamh cho fagus, cha bhi ese air a dhùsgadh 'mach as a chadal. Air chor a's ma tha aig duine spéis sam bith aon chuid do chreideas, do shlàint, do bheath, no do thearnadh, cha bhi e na dhuine misgeach. Ach is e an fhìrinn, far am bheil am peacadh so a' faighinn làmh an uachdar, tha daoine, mar a thuirt mi a roimhe, fo a leithid de mhisg agus de dhruigheachd le coslas na taitnis agus na millseachd aige 's nach 'eil aca aon chuid cridhe no inntinn gu smuaineachadh mu dhéighinn sin a ta n'is fearr ann-féin, agus a dheanamh, (na'n gabhadh iad ris,) maith dhaibh.

*Fur.* Tha thu ag ràdh gu bheil misg ag aomadh gu bochduinn, gidheadh tha cuid 'gan deanamh féin beartach le bàrganan misgeach.

*Glic.* Thuirt mi mar sin, a chionn gu bheil am facal ag radh mar sin. Agus a thaobh cuid a dhaoine a bhi a' faighinn leis sin, cha'n 'eil sin gu dearbh ach ainmig agus suarrach; 'seadh, agus suarrach bithidh crioch an leithide sin de bhuannachdan. Tha facal Dhé an aghaidh an leithid a dhoighean, agus is e mallachd Dhé a bhitheas na crioch do'n leithid a dheanadais. Faodaidh oighreachd cuid a dh'uairean a bhi mar so gu cabhagach air a faighinn aig an toiseach, ach a chrioch aice cha bhi beannuichte. Eisd ciod a deir am fàidh, " An-aoibhin dh'à-san a shanntaicheas droch shannt, chum's gu'm faod e a nead a shuidheachadh gu h-àirde;" co dhiubh a ni e misg no ni sam bith eile, na inneal no na rib gu faighinn; oir cha'n 'eil an duine sin ach a' deilbh nàire a thigh féin, milleadh a theaghlaich, agus a' damnadh anaim féin; oir sin a ta e a' faighinn le oibreachadh aingidheachd, cha'n 'eil ann ach faighinn le innleachdan na h-ifrinn; air an aobhar sin cha'n urrainn e bhi na fhear-buannachd aon chuid air a shon féin no airson a theaghlaich, a bhuannaicheas le cùrsa olc. Ach is e so aon de na peacaidhean do'n d'robh Mr Droch-dhuine air a thoirt an deigh dha tighinn gu bhi eòlach air an triùir chomraidean so, 's cha b'urrainn na h-uile a b'urrainn a mhaighstir a dheanamh ese a bhriseadh deth na pheacadh shalach so.

*Fur.* Ach c'àite, o' nach d'robh e ach na fhoghlumach, a b'urrainn e airgiod fhaighinn chum an cleachda' so a leanmhuinn; oir tha a mhisg, mar a luaidh thu, na peacadh glé chosdail.

† ***Phaidh sporan maighstir Mhr Droch-dhuine airson a mhisg.***

*Glic.* Phaidh a mhaighstir airson an iomlan, oir (mar a dh'innis mi dhuit a roimhe) mar a dh'iunnsaich e o'n triùir dhaoidhearan so a bhi na mhisgeadair salach; mar sin dh'iunnsaich e uatha a bhi a' goid o a mhaighstir. Cuid a dh'uairean chreiceadh

e bathar a mhaighstir, ach ghleidheadh e an t-airgiod, 'se sin, 'nuair a b'urrainn e: mar an ceudna cuid a dh'uairean mhealladh e a mhaighstir, le toirt a mach as a bhocs-airgid aige; agus an uair nach b'urrainn e aon chuid diubh so a dheanamh, ghiùlanadh e air falbh de bhathar a mhaighstir, na shaoil leis bu lugha a bhitheadh air iundrain, agus chuireadh no ghiùlanadh se iad gu an leithde de thighean, far an d'robh fhios aige gu'm bitheadh iad air an gleidheadh a chum fheum-san; agus 'réisd chomharraicheadh e àman suidhichte an sin gu coinneachadh agus gu deanamh subhaich maille ris na comradan so.

*Fur.* Bha so cho olc, cha'n e sin a mhàin, ach tha mi a' smuaineachadh ni bu mheasa na sin air thoiseach air; oir le deanamh mar so, cha'n e 'mhàin gu'n do ruith se e-féin fo chorruich Dhé, ach chuir e a mhaighstir agus a theaghlach an cunnart a bhi air am milleadh.

*Glic.* Cha'n 'eil peacaidhean a' dol cuideachd, ach a' leanmhuinn aon cach a chéile mar a ta tinneachan slabhruidh; ese a bhitheas na mhisgeadair imridh e airgiod a bhi aige, aon chuid de a chuid féin, no de chuid dhuine air chor eigin eile; aon chuid de chuid athair, no mhathair, no mhaighstir, no aig an rathadmhòr, no air doigh air chor-eigin.

*Fur.* Tha eagal orm gur iomadh duine onorach a ta air a mhilleadh le an leithid sin de sheirbhisich.

*Glic.* Tha mise de'n inntinn cheudna riut, ach bu chòir do'n so am fear-deilig' a dheanamh n'is toighiche ciod na seòrs seirbhisich a chumadh e, agus ciod na seòrs foghluimich a ghabhadh e. Bu chòir d'à mar an ceudna a theagasg gu amharc gu maith r'a bhùth e-féin; mar an ceudna gu gabhail cunntadh teann de na h-uile ni a ta air an ceannach no air an creic' le a sheirbhisich. Faodaidh dearmad a mhaighstir an so, a sheirbhisich a mhisneachadh gu bhi olc, agus ese a thoirt cuideachd ann an ùine ghoirid gu luideagan agus greim arain.

*Fur.* Tha eagal orm gu bheil mòran de 'n t-seors so de ghoid 'am measg sheirbhisich anns na lathachan so againn.

† *Glic.* 'Nis fhad 'sa tha e 'na m'inntinn, innsidh mi dhuit sgeula. 'N uair a bha mise ann am priosun, thainig do m'ionnsuidh boirionnach a bha fo thomhas mòr de thrioblaid. Mar sin dh'fheoraich mi rithe (air d'i a bhi na strains'ear dhomh) ciod a bh'aice ri a ràdh rium. Thubhairt i, gu'n d'robh eagal oirre gu'm bitheadh i air a damnadh, dh'fhoighnich mi rithe aobhar nan eagalain sin. Dh'innis i dhomh, gu'n d'robh i o chian ghreis a chòmhnuidh maille ri ceannaiche aig *Uellingborough*, agus chreach mi a bhocs-airgid anns a bhùth iomadh uair de airgiod, gu luach n'is mò na chanas mi 'n tràs'; agus guidheam ort, ars' ise, innis dhomh ciod a ni mi. Dh'innis mi d'i, gu'm b'àill leam i a dhol a dh'ionnsuidh a maighstir, agus a làn-thoileachadh. Thuirt i gu'n d'robh eagal oirre; dh'fhoighnich mi rithe c'airson? Thuirt i gu'n d'robh i an amharus gu'n crochadh e i. Dhinnis mi d'i, gu'n deanainnse eadar-ghuidhe airson a beath, agus gu'n deanainn feum de chàirdean eile cuideachd, gu deanamh a leithid ceudna; ach thuirt i rium nach d'robh de mhisneach aice a dhol 'sa chunnart. Glé cheart, ars' mise, an cuir mise a dh'ionnsuidh do mhaighstir, fhad 'sa dh'fhanas tusa 'mach as a shealladh, agus do shìth a dheanamh ris, mus fhaic e thu? agus maille ri sin dh'fhoighnich mi dh'i ainm a maighstir. Ach na h-uile a thuirt i ann am freagradh dh'a so b'e, Guidheam ort leig leis gus an tig mi h-ugad a rithist. Mar sin air falbh a chaidh i, agus cha mhò a dh'innis i dhomh ainm a maighstir no h-ainm féin. Tha 'nis mu'n cuairt de dheich no dhà bhliadhn' dheug o'n uair ud, agus cha'n fhaca mi a riamh a rithist i. Tha mi ag innseadh na sgeoil so dhuit, airson an aobhar so, a chum d'eagalan a dhaingneachadh, gu bheil cus ann de'n leithide so de sheirbhisich; agus gu bheil Dia 'gan deanamh cuid a dh'uairean coslach ri seann *Tod*, mu'n d'ainmicheadh a

roimhe (tre na grabhan a ta e a' leagadh orra) gu iad fein a bhrath.

B'urrainn mi innseadh dhuit mu neach eile a thainig h-ugam le a leithid a dh'eachdraidh uimpe fein, agus mu i a chreach a bana-mhaighstir; ach aig an àm so foghnadh so.

*Fur.* Ach ciod e do'n d'robh an daoighear sin eile air a thoirt? tha mi a' ciallachadh tri-amh comrad Dhroch-dhuine.

*Glic.* Neo-ghlaine; dh'innis mi dhuit a roimhe, ach tha e coslach gu'n do dhi-chuimhnich thu e.

*Fur.* Is ceart, b'e neo-ghlaine. Tha neo-ghlaine mar an ceudna na pheacadh salach.

*Glic.* Tha e mar sin; agus gidheadh is e aon de na peacaidhean a's buadhaiche ann ar lathachan-ne.

*Fur.* Mar sin tha iad ag ràdh, agus sin cuideachd am measg a mhuinntir ud a shaoileadh aon aig an d'robh n'is mò de chiall, eadhon 'am measg a mhuinntir mhòra.

† *Tha peacaidhean dhaoine mora cunnartach.*

*Glic.* 'S ann 's mò am beud; oir gu gnàthach eisempleirean a ta air an suidheachadh leo-san a ta mòr agus àrd inbheach, tha iad a' sgaoileadh n'is luaithe, agus n'is farsuinge, na a tha peacaidhean dhaoine eile; 'seadh, agus 'n uair a tha an leithide de dhaoine aig a cheann ann 'am peacachadh, tha peacadh a' coiseachd le aghaidh ladurna troimhe an tìr. Mar a deir Ieremiah mu na fàidhean, mar sin faodaidh a bhi air a ràdh mu'n leithidse, "Uatha-san tha mi-naomhachd air dol a mach do'n tìr uile," 'se sin, le aghaidh ladurna agus bheag-nàrach.

*Fur.* Ach guidheam ort pilleamaid a rithist a dh'ionnsuidh Mr Droch-dhuine agus a chomradain. Tha thu 'g ràdh gu'n d'robh fear diubh glé ghràineil ann an cuir neo-ghlaine an gniomh.

*Glic.* Mar sin tha mi 'g ràdh; cha'n e nach d'robh e na mhisgeadair, agus fòs na mheirleach, ach bha e ni bu ro shunndaiche ann am peacadh na neo-ghlaine:

b'e a dhaoighearachd so a mhòr-ghniomh, oir bha e na cheann-feadhna dhaibhsan uile ann am peacadh salach na striopachais. Bha e fòs ni b'eòlaiche air an leithide de thighean, 'san d'robh iad, agus mar sin b'urrainn e gu h-ullamh càch de a chuideachd a threòrachadh do'n ionnsuidh. Na striopaichean mar an ceudna, a chionn gu'm b'eòl daibh an daoighear òg so, leagadh iad ris iad-féin 'nan uile chleasan striopachail dhaibh-san a thug e maille ris.

*Fur.* Tha sin na nì millteach: tha mi a' ciallucbadh, gu bheil e na nì millteach do dhaoine òg; 'n uair a ni an leithide de chailean salach, le briathran agus giùlanan a ta gu follaiseach buaireach, iad-féin a leagadh ris dhaibh; tha e cruaidh air an leithide a dhol as o an rib.

† *Comharraidhean striopaiche.*

*Glic.* Tha sin fior, uime-sin, 'se comhairl an duine ghlic a's fearr, " Na tig am fagus do dhorus a tigh;" oir tha iad (mar a deir thu) glé bhuaireach, mar a ta air fhaicinn leath-sa anns na Gnàth-fhacail: " Sheall mi," ars' an duine glic, " tre mo cheith, agus dh'amhairc mi 'am measg na muinntir bhaoghalta; thug mi fainear 'am measg nan òganach, òig-fhear gun tuigse a' dol seachad tre an t-sràid fagus do a h-oisinn, agus chaidh e an t-slighe a chum a tigh, 'san dù-thrà, 'san fheasgair, 'san oidhche dhubh agus dhorch; Agus feuch, choinnich boirionnach e le eideadh striopaiche, agus de chridhe cealgach; (Tha i àrd-ghuthach agus ceannlàidir; cha'n fhan a casan na tigh; A nis tha a muigh, a nis anns na sràidean, agus a' feitheamh nam fàth aig gach oisinn.) Mar sin rug i air, agus phòg i e, agus le aghaidh gun nàire thuirt i ris, tha agam tabhairtais shìth maille rium; an diugh phàidh mi mo bhòidean. Uime-sin thainig mi mach gu do choinneachadh, gu dìcheallach a shireadh d'aghaidh, agus fhuair mi thu. Sgiamhaich mi mo leabaidh le cuibhrigean de obair-ghréis, le oibrichean gearrte, le anart finealta o'n Eiphit. Rinn mi mo leabaidh cùbhraidh le mirr.

aloe, agus canal. Thig, gabhamaid ar sàth dè ghaol gus a mhaduinn, deanamaid sinn-féin a shòlas'chadh le gaoil." An so bha biasd ladurna: Agus da rìreadh, tha dearbh shùilean, làmhan, bhriathran, agus ràidean, an leithid, uile na'n ribean agus na'm bainn do dhaoine òigeil ana-mhiannach: agus leo so bha Drochdhuine òg gu mor air a ribeadh.

*Fur*. Tha air a ghlaodhaich gu cumhachdach an aghaidh peacadh so na neo-ghlaine, araon le Maois, na fàidhean, Criosd, agus a chuid abstoil; agus gidheadh, mar a tha sinn a faicinn, airson sin uile, cionnus tha daoine a' ruith an comhair an cinn h-uige!

*Glic*. Thu'irt thu'n fhirinn, agus cuiridh mise ris, gu'n d'rinn Dia, a chum daoine a chumail air an ais o pheacadh cho salach, a leithid de chomharradh a dhiomb a shuidheachadh air, agusdh'àithn e an leithide de dhroch thoraidh a leantuinn, 's mur bitheadh iadsan a tha 'ga ghnàthachadh a dh'easbhuidh uile eagal Dhé, agus a dh'easbhuidh gaol do'n slainte féin, cha b'urrainn iad gun stad, agus a bhi fo eagal a chuir an gniomh. Oir thuilleadh air an damnadh siorruidh a ta a' feitheamh air an leithid sud 'san ath-shaoghal, ("oir cha'n 'eil acsa oighreachd ann an rioghachd Chriosd agus Dhé," Eph. v.) tha a dhroch thoraidh 'san t-saoghal so uabhasach.

*Fur*. Guidheam ort feuch dhomh cuid dhiubh, a chum, mar a thairgeas cothrom e-féin, gu'm feud mi am feuchainn do mhuinntir eile airson am maith.

† *Sgeula airson feadhainn neo-ghlan an aire a thoirt d'ì.*

*Glic*. Mar sin ni mi. 1. Bheir e duine (mar bha air a ràdh mu'n pheacadh roimhe) gu uireasbhuidh agus bochduinn; "Oir le boirionnach striopachail tha duine air a thoirt gu greim arain:" 'se an reusen, a chionn nach géill striopach, gun duais; agus cha stad daoine, 'nuair a tha'n diabhol agus ana-mhiann annta, agus Dia agus eagalsan fada air falbh uatha, ma 'se 's gu'm feud iad an iarrtas a choilionadh, o

chuir an geall " an seula, an làmh-fhailean, agus am bata," a roghain air an ana-mhiannan a bhi gun choilionadh. 2. A rithist, leis a pheacadh so tha daoine a' laghdachadh an neart, agus a toirt orra-féin, eadhon air a chorp, lionmhorachd de ghalaran. 'Se so mu'n d'thug màthair Righ Lemuel rabhaidh dha. " Ciod, a mhic?" ars' ise, " agus ciod, a mhic mo bhroinn? agus ciod, a mhic mo bhòidean? Na tabhair do neart do bhoirionnaich no do shlighean do'n sin a mhilleas righrean." Tha am peacadh so sgriosach do'n chorp. Thoir cead dhomh gu innseadh dhuit sgeula eile a chuala mi mu dhuine mòr a bha na fhear glé neo-ghlan, agus chaith e a bheath cho fada anns a pheacadh sin, 's gu'n do theab e a fhradharc a chall. Mar sin chuireadh airson a lighichean, do'n d'innis e a ghallar; ach dh'innis iad d'a, nach b'urrainn iadsan maith sam bith a dheanamh dh'à, mur fuiricheadh e o a chuid boirionnaich. " Cha'n fhuirich ma ta," ars' ese, " slan leat a fhradharc mhillis." O'n sin thoir fainear, gu bheil am peacadh so mar a thuirt mi, sgriosach do'n chorp; agus fòs, gu bheil cuid de dhaoine ann a leithid de ghaol d'a, 's gu'm bi e aca, ged a sgriosadh e an cuirp.

*Fur.* Tha Paul ag ràdh mar an ceudna, gu bheil esan a ta a' peacachadh a pheacaidh so, a' peacachadh an aghaidh a chuirp féin. Ach ciod de sin? esan a ruitheas cunnart damnaidh siorruidh d'a anam, airson cuir an gniomh a pheacaidh so, nach ruith e, air a shon, cunnart sgrios a chuirp. Mur d'robh air Drochdhuine òg eagal damnaidh anaim, am bheil thu a' smuaineachadh gu'n cumadh eagal millidh a chuirp esan air ais uaith?

*Glic.* Tha thu 'g ràdh gu fior. Ach gidheadh, tha mi a' smuaineachadh gu bheil fathast an leithid de dhroch thoraidh a' leanmhuinn gu tric, air a chuir an gniomh, 's na'n tugadh daoine fainear iad, chuireadh e, aig a chuid is lugha, stad air an cúrsa ann.

*Fur.* Ciod na toraidh olc eile a tha feitheamh air a pheacadh so?

*Glic.* Tha nàire an leth-muigh agus mi-chliu, agus sin anns na nithe sònruichte so.

Air tùs, tha gu tric a leanmhuinn a pheacaidh shalaich so, an galar salach, de'n goirear leinne an *galar drùiseil,* a tha cho gràineil agus lobhach, cho gabhaltach do'n chorp uile, (agus cho ceangailte ris a pheacadh so,) 's gur gann daoine, tha gu tric maille ri boirionnaich neo-ghlan, aig nach 'eil a mhòr no a bheag deth, chum an nàire.

*Fur.* Is galar salach da rìreadh sin! B'eòl domh-sa duine aon uair a lobh air falbh leis; agus fear eile aig an d'robh a shròin air itheadh dheth, agus a bheul ach beag gu buileach fuaidhte an àird leis.

*Glic.* Tha e na ghalar, a leagas gu cumant a ris, ge b'e àit am bheil e, gur e neo-ghlaine an t-aobhar aige. Tha e a' leagadh ris do na h-uile a sheallas air a leithide de dhuine, gu bheil e na fhear gràineil, draosta, neo-ghlan. 'Se so am peanas iongantach mu'm bheil Iob a' labhairt, a ta air òrduchadh gu glacadh luchd-oibre na h-aingidheachd so.

*Fur.* Réisd tha e coslach gu bheil thu a' saoilsinn, gur e am peanas iongantach sin mu'm bheil Iob an sin a' labhairt, an galar salach.

*Glic.* Smuainich mi sin da rìreadh, agus sin airson an reuson so: Tha sinn a' faicinn gu bheil an galar so ceangailte, mar a dh'fhaodas mi a ràdh, ris a pheacadh ro shalach so; cha mhò a tha galar sam bith cho ceangailte ri peacadh sam bith eile, 'sa tha an galar so ris a pheacadh so. Gur e so am peacadh ris am bheil am peanas iongantach ceangailte, breithnichidh tu gu furasda, 'n uair a leughas tu an ceann-teagasg. "Rinn mi cumhnant ri mo shùilean," ars' Iob, "c'airson a smuainichinn air maighdinn? Oir ciod an cuibhrionn a ta (airson a pheacaidh sin) o'n ionad *shuas,* agus ciod oighreachd an Uile-chumhachdaich o'n àirde?" Agus a réisd tha e 'ga fhreagairt féin: "Nach eil sgrios do'n droch *dhuine,* agus peanas iongantach do luchd-deanamh na h-eu-ceirte?" 'So am peanas iongantach so a ghall-bholgach.

Mar an ceudna tha mi a' saoilsinn gur e an galar salach so, an galar sin a bha am beachd Sholomoin, 'n uair a thuirt e, (a' labhairt mu na chréutair neoghlan agus dhraosta so.) "Leòn agus mi-chliù gheibh e, agus a mhasladh cha bhi air a ghlanadh air falbh." 'Se peanas a tha Iob a radh ris; 'se leòn agus mi-chliù a tha Solamh a radh ris; agus 'tha iad araon 'ga shuidheachadh mar chomharradh air a pheacadh so," agus Solamh, "masladh nach bi air a ghlanadh air falbh" uaith-san a ta cumanta ann.

*Fur.* Ciod na nithe eile a leanas air cuir an gniomh a pheacaidh shalaich so?

*Glic.* C'uime, tha gu minig murt na chois, murt an naoidhein a tha air a ghin air an leabaidh thruaillte. Cia cumanta a tha e a' tachairt, gu bheil athair agus mathair nan clainne-diolain ag aontachadh le a cheile gu murt' an clainn, bithidh e n'is fearr air aithneachadh aig là a bhreitheanais, gidheadh tha ni-eigin aithnichte a nis.

† Innsidh mi dhuit sgeul eile. Bha aig seann duine, fear de mo luchd-eòlais-se, duine de dheagh chreideas ann ar duthaich-ne, mathair a bha na beanghlùine, a bha air a chuid bu mhò air a cleachdadh ann am feitheaimh air muinntir mhòra. Gu tigh na mna so, air àm, thainig fear òg foghainteach air muin each, gu a toirt leis a chum feitheamh air baintighearn òg. Mar sin dheasaich si i-féin gu dhol maille ris; uime-sin ghabh e i 'n àird air a chulaobh, agus air falbh a mharcaich iad 'san oidhche. 'Nis cha do mharcaich iad fada, dar thainig an duine-uasal a mhàn deth an each aige, agus ghabh e an t-seann bhean-ghlùine ann a ghàirdeanan deth an each, agus thionnd' e cruinn leatha iomadh uair, agus a réisd chuir e i 'n àird a rithist; réisd fhuair e-féin an àird, agus air falbh a chaidh iad gus an d'thainig iad gu tigh mòr, do'n d'thug e i, agus mar sin do'n t-seomar 'san d'robh a bhaintighearn òg ann a piantan. Réisd dh'àithn e do'n bhean-ghlùine a h-oifig a dheanamh, agus dh'iarr ise cobhair; ach tharruing ese a

mach a chlaidhe, agus dh'innis e dh'i, mur deanamh i cabhaig gu deanamh a h-oifig a dh'easbhuidh cobhair, gu'n imreadh i gun sealltuinn airson ni sam bith ach bàs. Ach, gu bhi ath-ghearr, rinn an t-seann bhean-ghlùine so a h-oifig do'n bhaintighearn, agus bu bhreagh taitneach an leanabh a bh'aice. 'Nis bha anns an t-seomar làmh riu, teine glé mhòr: Mar sin thog an duine-uasal an àird an naoidhean, chaidh e agus tharruing e na h-eibhlean a mach, thilg e an naoidhean a steach, agus chuibhrig e 'n àird e, agus bha crioch air an sin. Mar sin an uair a rinn a bhean-ghlùine a h-obair, phàidh e i gu maith airson a saothair, ach dhùin e i a stigh ann an rùm dorch rè fada an là, agus dar a thainig an oidhch, ghabh e i air a chul'aobh a rithist, agus ghiùlan e i air falbh, gus an d'thainig i ach beag a chum a tigh; réisd thionnd' e i cruinn a rithist agus a rithist, mar a rinn e roimhe, agus thug e i a steach do a tigh, chuir e i na suidhe, ghuidh e slan leatha, agus air falbh a chaidh e: agus cha b'urrainn i riamh innseadh cò a bh'ann.

An sgeula so, dh'innis mac na mna-glùine, (a bha na mhinist'ear,) dhomhsa; agus fòs bhòidich e gu'n d'innis a mhàthair dh'à-san i airson firinn.

† *Fur.* Tha murt gu minig a' leantuinn da rìreadh, mar thoradh a pheacaidh so: Ach tha Dia air uairean a' toirt eadhon na h-adhaltranaichean agus na ban-adhaltranaichean so gu criochan maslach. Chuala mi mu fhear (tha mi a' smuaineachadh lighiche) agus a sthriopach, aig an d'robh triùir no ceithrear chlainn-dìolain eatorra, agus a mhurt iad uile, ach mu dheireadh bha iad-fein air an crochadh air a shon, aig *Colchester*. Thachair e air an doigh so: Bha an t-striopach cho trioblaideach ann a coinsiens mu dheighinn, 's nach b'urrainn i a bhi sàmhach gus an d'rinn i aithnichte e. Mar so tha Dia iomadh uair a' toirt air luchd-deanaimh an uilc a bhi na'n luchd-dìtidh orra-féin, agus 'gan toirt le an teangan fein gu peanas toilltinneach airson am peacaidhean féin.

† *Glic.* Thachair mòran de an leithide sin; ach leagaidh sinn sin a seachad. Bha mi aon uair an lathair bean, bean phòsda, na luidh tinn fo ghalar a bàis; agus air d'i bhi air a bualadh 'na coinsiens airson peacadh na neo-ghlaine, a chuir i gu minig an gniomh maille ri daoine eile, chuala mi i (mar a luidh i air a leabaidh) a' glaodhaich a mach mar so: Tha mise na m' sthriopach, agus tha mo chlann uile diolain; agus imridh mise dhul do ifrinn airson mo pheacaidh: agus seall, an sin tha 'n diabhol na sheasamh aig casan mo leapa, gu gabhail m'anam 'n uair a bhàsaicheas mi.

*Fur.* Tha iad sō na'n sgeulachan brònach, na innis tuille dhiubh an tràs'; ach ma 's e do thoil, feuch dhomh fathast cuid eile de dhroch thoraidh a pheacaidh shalaich so.

*Glic.* Tha am peacadh so na leithid a rib do'n anam, 's mur bac miorbhuil gràis, théid e gu do-sheachantach a dhìth ann a thlachdan sianail agus druidheil. Tha so aithnichte leis na sgriobtuirean so agus an leithid. "Sealgaidh a bhan-adhaltranach airson a bheatha luachmhor. Cò sam bith a ni adhaltranas ri boirionnach, tha e gun tuigse; agus esan a ni e sgriosaidh e anam féin. Tha striopach na staing dhomhain, agus tha bana-choigreach na sloc chumhang. Tha a tigh ag aomadh gu bàs, agus a ceuman a chum nam marbh. Cha phill daoine sam bith a theid d'a h-ionnsuidh a rithist, cha mhò a ghabhas iad greim de ràidean na beatha. Thilg i 'mhàn mòran air an leòn; 'seadh, bha mòran de dhaoine làidir air am marbhadh leatha: Is e tigh an rathad gu ifrinn, a' dol a sios do sheòmraichean a bhàis."

*Fur.* Is eagallach na briathran iad so, agus tha iad a' feuchainn staid uabhasach na muinntir ud a tha ciontach de'n pheacadh so.

*Glic.* Gu deimhin mar sin tha iad a' deanamh. Ach gidheadh 'se tha a' deanamh an iomlan n'is uabhasaiche, gu bheil daoine air an toirt an aird do'n pheacadh so, a chionn gu bheil iad air am fuathach-

adh le Dia; agus do bhrìgh gu bheil iad air am fuathachadh, uime-sin tuitidh iad ann a chuir an gniomh, agus bithidh iad beò ann: "Tha beul ('se sin bilean miodalach) bhan choimheach na shloc dhomhain; an tì a's gràineil leis an Tighearn, tuitidh e ann." Uime-sin a deir e a rithist mu'n leithide, "nach 'eil aca oighreachd sam bith ann an rioghachd Chriosd agus Dhé."

*Fur.* Cuir iad uile cuideachd, agus tha e na ni uabhasach a bhi beò, agus bàsachadh anns a pheacadh so.

*Glic.* Is fior, Ach ged bhitheadh, an àit nam breitheanais so uile, aig a pheacadh so uile shonais na beatha so a' feitheamh air, agus gun shearbhadas, nàire, no masladh, measgte maille ris, gidheadh mhilleadh aon uair ann an ifrinn an t-iomlan. O! an ifrinn so, teine ifrinn, damnadh ann an ifrinn, tha e na leithid de pheanas do-thuigsinn, 's nam bitheadh e air a chreidsinn gu h-iomlan, lotadh e am peacadh so, maille ri peacaidhean eile, anns a' cheann. Ach an so tha'n cron, tha iadsan a tha 'gan toirt féin an àird do na nithe so, 'gan cruaidheachadh féin air a leithid de dhoigh ann an as-creideamh agus ann am mi-chreideamh mu na nithe so, na peanasan a bhagair Dia a leagadh orra-san a ni iad, is mu dheireadh gu bheil iad air ruigsinn, ach beag, gu bairail laidir agus dhaingean nach 'eil breitheanas gu teachd, an deigh so, air neo cha togradh iad, cha b'urrainn iad tograirt gu cuir an gniomh a pheacaidh so, le a leithid de chainnt ghràineil as leis am bheil cuid 'ga dheanamh.

† *Facalan brais.*

Chuala mise mu fhear a chanadh ri a shiùrsaig, an uair a bhuair e i gu cuir an gniomh a pheacaidh so, ma chuireas tusa do chorp an cunnart, cuiridh mise m'anam an cunnart. Agus chuala mi-fhéin fear eile ag ràdh 'n uair a bha e air a bhuaireadh le maighdean gu cuir an gniomh neo-ghlaine maille ris, (thachair e an lathachan *Olibheir),* na'n dearbhadh i a bhi tor-

rach, gu'n innseadh ese d'i cionnus a dh'fhaodadh i dol as o pheanas, (agus bha sin 'san àm sin rŭd-eigin geur-theann;) abair ars' esan, 'n uair a thig thu an lathair a bhreithimh, gu bheil thu torrach leis an Spiorad Naomh. Chuala mi e 'g ràdh mar so, agus thrioblaidich e gu mòr mi; bha agam inntinn gu a chasaid air a shon an lathair uachdarain eigin, ach bha esan na dhuine mòr, agus bha mise bochd, agus òg; mar sin leag mi leis, ach thrioblaidich e mi glé mhòr.

*Fur.* B'e an ni a b'uaibhasaiche a chuala mi riamh 'nam bheath. Ach cia fad as a tha na daoine so o'n spiorad agus ghràs sin a chomhnuich ann an Ioseph!

† *Mu Ioseph teisteil.*

*Glic.* Ceart: 'nuair a bhuair bana-mhaighstir Ioseiph e, 'seadh, bhuair i e gach là; 'seadh, ghabh i greim air, agus thu'irt i, le a h-aodan striopaich, "Thig, luidh maillie rium;" ach dhiult e: cha d'éisd e gu luidh maille rithe, no a bhi maille rithe. Ghabhadh Mr Droch-dhuine an cothrom.

Agus a chum beagan mìneachaidh air so mu Ioseph.

1. An so tha striopach, striopach mhòr, bean ceannard an fhreiceadain, bhean mhaiseach eigin, theid mi an urras dhuit.

2. An so tha striopach air a cosnadh, agus ann a h-an-tograidhean striopachail thainig i thairis gu Ioseph, gun ese a labhairt facal.

3. An so tha a miann neo-ghlan air a dheanamh aithnichte; "Thig, luidh leam," ars' ise.

4. An so bha cothrom freagarach; cha d'robh aon de dhaoine an tigh an sin a stigh.

5. Bha Ioseph na dhuine òg làn de neart, agus air an aobhar sin ni bu mhò 'an cunnart a bhi air a ghlacadh.

6. Bha so dh'à-san na bhuaireadh uaipse a mhair làthachan.

7. Agus gidheadh dhiùlt Ioseph. 1. A buaireadh lathail. 2. A guidheadh lathail. 3. A brosnachadh

ìathail, gu cridheil, gu dian, agus gu bunailteach. Oir an uair a ghlac i e air a thruscan, ag radh, " Iuidh leam," dh'fhàg e a thruscan 'na laimh, agus fhuair e a mach: 'seadh, agus ged a lean tarcuis, foill, sgainnil, casaid, priosunachadh, agus cunnart bàis, (oir cha'n eil umhaill aig striopach ciod an cron a ni i 'nuair nach h-urrainn i a crioch a bhi aice), gidheadh cha shallaicheadh Ioseph e-féin, cha pheacaicheadh e an aghaidh Dhé, agus cha chuireadh e a thearuinteachd shiorruidh féin an cunnart.

*Fur.* Ioseph bheannuichte ! nach h-ann a bhitheadh agad n'is mò de leth-bhreacan !

*Glic.* Tha aig Mr Droch-dhuine n'is mò de leth-bhreacan na a th'aig Ioseph, air neo cha bhitheadh cho liugha de striopaichean 'sa ta ann ; oir ged nach 'eil mi 'an amharus nach 'eil na boirionnaich olc n'is leòir air an doigh so, gidheadh tha mi gu deimhin a' creidsinn gu bheil mòran diubh air an deanamh na'n striopaichean air tùs le miodalan leth-bhreacain Dhroch-dhuine. Och ! is iomadh boirionnach a tha air a tilgeadh do'n pheacadh so air tùs eadhon le geallaidhean pòsaidh ; tha mi 'g ràdh, leis na gealláidhean so tha iad air am miodal, 'seadh, air an éigneachadh gu aontachadh do na daoighearan so, agus mar sin air dhaibh a bhi a stigh, agus a' fàs cruaidhichte 'nan cridheachan, bheir iad mu dheireadh iad-féin an àird, eadhon mar a tha daoine éu-coireach a' deanamh, gu cuir a ghnè olc so an gniomh le gionach. Ach bha Ioseph, tha thu a' faicinn, de dh'inntinn eile ; oir bha eagal Dhé ann.

Innsidh mi dhuit, mus fhag mi só, dà sgeula chomharraichte : agus b'àill leam gu'n cluinneadh comradan Mhr Droch-dhuine umpa. Tha iad air am faotainn ann an *Sgathan Chlairc airson peacaich:* agus is iad so iad—

Tha Mr Cleabher (a deir Mr Clarc) ag aithris mu aon, a b'eòl d'a, a chuir peacadh na neo-ghlaine an gniomh, air sin thuit e ann an leithid a dh'uamhan cogais 's gu'n do chroch se e-féin, a fàgail mar so

sgriobhte ann am paiper ; " Gu dearbh (ars' ese) tha mi a 'g aideachadh e a bhi gu buileach mi-laghail airson duine e-féin a mharbhadh, ach tha mise fo cheangal gu cuir an gniomh oifig an Uachdarain, a chionn gur e peanas a pheacaidh so bàs."

Tha Clarc mar an ceudna a' deanamh iomradh mu dhithis eile, mar a bha iad a' cuir an gniomh adhaltranas ann an Lunnuinn, a bha air am bualadh marbh le teine o neamh anns an dearbh ghniomh. Bha'n cuirp mar sin air am faotainn, leth-loisgte, agus a' cuir a mach àileadh glé ghràineil.

*Fur.* Tha iad so na'n sgeulachan comharraichte da rìreadh.

*Glic.* Mar sin tha iad, agus tha mise a' saoilsinn gu bheil iad cho fior 'sa tha iad comharraichte.

*Fur.* Ach tha iongantas orm ma bha fhios aig maighstir Dhroch-dhuine òig gu'n d'robh e na leithid de thruaghan, gu'm fuiligeadh se e 'na thigh.

† *Bha aig Droch-dhuine agus a mhaighstir gràin do a cheile.*

*Glic.* Bu toigh leo a cheile eadhon mar is toigh le teine agus uisge a cheile. Bha ràidean Dhroch-dhuine òig gràineil do a mhaighstir agus bha ràidean a mhaighstir na'n leithid 's nach b'urrainn Droch-dhuine òg giùlan leo. Mar so anns an dithis so bha air a choilionadh cantuinneas sin a Spiorad Naomh ; " Tha duine eas-ionraic na ghràinealachd do'n ionracan : agus tha esan a ta ionrac 'san rathad, na ghràinealachd do'n aingidh."

Cha b'urrainn Mr Droch-dhuine cuir an àird le ràidean an duine mhaith, cha mhò a b'urrainn an duine maith cuir an àird le ràidean olc fhoghlumaich shuarraich. Gidheadh b'àill le a mhaighstir nam b'urrainn e a chumail, agus mar an ceudna a cheaird ionnsuchadh dh'a.

*Fur.* Nam b'urrainn e ! B'urrainn e na'm b'àill leis ; nach b'urrainn ?

† *Ruith Droch-dhuine òg air falbh o a mhaighstir.*

*Glic.* Ochàn ! Ruith Droch-dhuine air falbh uaith aon-uair agus dà-uair, agus cha b'àill leis, idir a bhi

air a riaghladh. Mar sin an ath uair a ruith e air falbh uaith, leag e cead a chois d'a; oir cha d'thug e dh'a aobhar gu ruith air falbh, mur h-ann airson e a bhi 'ga chumail cho dlùth 'sa b'urrainn e ri riaghailtean maith agus onarach beatha. Agus ged nach bitheadh ach airson cor neach féin, bu chòir cead a chois a leagadh d'a. Oir ciod e bu chòir de dhuine a dheanamh, aig an d'robh aon chuid spéis do a shìth féin, do mhaith a chuid clainne, no gleidheadh chàich de a sheirbhisich o olc, ach a leagadh air falbh? Ged dh'fhuiricheadh e, b'e tigh an smachdachaidh a b'iomchuidh air a shon, ach bha a mhaighstir neo-thoileach a chuir an sin, de bhrìgh an gaol bh'aige d'a athair. B'e tigh smachdachaidh, tha mi 'g ràdh, an t-àit a b'iomchuidh air a shon; ach leag a mhaighstir cead a chois d'a.

*Fur.* Ruith e air falbh, tha thu 'g ràdh; ach c'àit an do ruith e?

*Glic.* Ruith gu aon de a chairdean féin, agus mar an ceudna coslach ris féin. Mar so cheangail na h-aingidh làmh ann an làmh, agus an sin riaraich esan a mach a thìm.

*Fur.* Réisd is cinnt' gu'n d'robh aige miann a chridhe, 'nuair a bha e aig aon cho coslach ris féin.

*Glic.* Bha mar sin aige; ach thug Dia dh'à e 'na fhearg.

*Fur.* Cionnus a tha thu a' ciallachadh?

† *Comharradh de fhearg Dhe air.*

*Glic.* Tha mi a' ciallachadh mar a roimhe, gu bheil, duine olc a bhi le freasdal Dhé air a thionnda' mach air dorsan duine maith, agus a steach do thigh duine olc, na chomharradh de fhearg Dhé. Oir tha Dia leis na breitheanasan so, agus an leithid, ag ràdh mar so ri a leithid a dh'aon; " Thus aon aingidh, cha'n 'eil gaol agad dhomhsa, no do mo ràidean, no do mo phobull; thrèig thu mo lagh agus mo chomhairl mhaith air do chul'aobh: thig, déiligidh mise riut ann mo chorruich; bithidh tu air do thionnda' thairis do

na h-ain-diadhaich, bithidh tu air do chuir do scoil an diabhoil; fàgaidh mi thu gu dhol fodha agus gu snàmhadh ann am peacadh, gus am fiosraich mi thu le bàs agus breitheanas." B'e so uime-sin breitheanas eile a thainig air an Droch-dhuine òg so.

*Fur.* Thuirt thu an fhìrinn; oir tha Dia, le a leithid so de bhreitheanas, ann am brìgh ag ràdh mar sin da rìreadh; oir tha e 'gan toirt a mach as làimh an ionracain, agus 'gan ceangail an àird ann an làmh an aingidh, agus cia an taobh a réisd am bi iad air an giùlain, faodaidh duine, gu furasda, a thuigsinn.

*Glic.* 'Se aon de na comharraidhean a's dubhaiche de dh'fhearg Dhé a ta a' tachairt do'n leithide de mhuinntir, agus sin airson iomadh reuson.

1. Tha a leithid a dh'aon, leis na breithneasan so, air a chuir a mach as rathad, agus o fo na meadhonan de am bheil gu gnàthach, feum air a dheanamh a chum maith a dheanamh do'n anam. Oir 'se teaghlach anns am bheil diadh'achd air a h-aideachadh agus air a cleachdadh, òrdugh Dhé, an t-àit a chomharraich e gu teagasg do mhuinntir òg rathad agus eagal Dhé. 'Nis a bhi air a chuir amach as a leithid de theaghlach, a steach do aon olc, aon aingidh, mar a bha Mr Droch-dhuine, imiridh e a bhi na bhreitheanas, agus na chomharradh de fhearg Dhé. Oir ann an teaglaichean ain-diadhaidh, tha muinntir ag ionnsachadh a bhi a' di-chuimhneachadh Dhia, a' fuathachadh maitheas, agus gu bhi na'n coigrich do ràidean na muinntir a ta maith.

2. Ann an teaglaichean olc, tha aca do ghnà eisempleirean ùr, agus mar an ceudna brosnachaidhean gu olc, agus misneachdan ùr h-uige cuideachd. 'Seadh, a thuilleadh *air sin*, ann an leithide a dh'àitean tha olc air a mholadh, air a labhairt gu maith uime, agus tha iadsan tha 'ga dheanamh air an cliùthachadh; agus tha so gu cinnteach na bhreitheanas bàthaidh.

3. 'Siad an leithid a dh'àitean dearbh àitean taghai agus sràid-imeachd nan spioraidean ifrinneach, a tha

gun sguir a' puisionachadh smuaintean agus inntinnean cuid eigin ann an leithide de theaghlaichean, a chum 's gu'm bi iadsan comasach air puisionachadh muinntir eile. Uime-sin thoir fainear e, gu gnàthach tha ann an teaghlaichean aingidh, neach, no dithis air choireigin n'is ealanta airson aingidheachd na tha neach sam bith eile a ta an sin.

'Nis, 'siad an leithde sin pioban-uisge Shatain; oir leo-san tha e a giùlan de shìol na h-ifrinn, troimh iad a bhi cuilbheartach ann an aingidheachd, steach do chluasan agus anaman an comraidean: 'Seadh, agus air dhoibh aon uair aingidheachd a ghabhail a steach, tha iad ann an saothair leis, mar a ta bean thorrach, gus am beir iad e: "Feuch tha e 'an saothair le aingidheachd, agus ghabh e olc mar thorrachas, agus rug e breug." Tha aig cuid de dhaoine, mar a tha 'san sgriobtur so air innseadh, agus mar a chuireadh an cuimhne mar an ceudna a roimhe, seòrs de *chupladh* diomhair, ach ifrinneach ris an diabhol, neach is e athair, agus an anam-san màthair, a pheacaidh agus an aingidheachd; agus tha iadsan, cho luath 'sa tha aca a bhi tròm leis, a' criochnachadh le leirsinn peacadh, araon am peacadh agus an damnadh féin.

† *Buinidh e do pharantan an clann a chuir do theaghlaichean maith.*

*Fur*. Cia mòr a réisd a bhuineas e do na pàrantan ud a tha a' gràdhachadh an clainne, fhaicinn, ma 's e 's gu 'n téid iad uatha, gu'm bi iad air an cuir do'n leithide de theaghlaichean 'sa ta maith, a chum 's gu'n ionnsaich iad an sin gu tràthail olc a sheachnadh, agus sin a ta maith a leantuinn!

† *Is còir do mhaighstirean an aire a thoirt ciod na scirbhisich a ghabhas iad.*

*Glic*. Buinidh e dhaibh da rìreadh, agus buinidh mar an ceudna dhaibh-san a ghabhas clànn a steach do'n teaghlaichean, an aire a thoirt ciod a chlann a ghabhas iad. Oir faodaidh duine gu luath, le droch

bhalachan, a bhi an call araon 'na ainm, 'na mhaoin, agus 'na theaghlach, agus fòs air a bhacadh 'na shìth agus na leanmhuinn sìothachail an deigh Dhia agus diadhachd: tha mi 'g ràdh, le a leithid a bhiast, 's a tha ann deth foghlumach olc salach.

*Fur.* Is fior, oir tha aon pheacach a' milleadh mòr mhaith, agus tha duine bochd n'is fearr na breugadair. Ach iomadh uair cha'n urrainn duine a leasachadh; oir an leithide 's a tha aig an toiseach a' gealltuinn glé chothromach, tha iad le tìm beag air an dearbhadh a bhi na'n dearbh dhaoigh'earan coslach ri Droch-dhuine òg.

*Glic.* Tha sin fior mar an ceudna; ach an uair a ni duine an ni is fearr a's urrainn e chum a leasachadh, faodaidh e leis an tuille muinghinn dùil a bhi aige ri beannachadh Dhé gu leantuinn, no bithidh aige an tuille sìth, ma theid nithe an aghaidh iarrtais.

*Fur.* Glé cheart, ach an do chòrd Mr Droch-dhuine agus a mhaighstir cho maith sin? tha mi a' ciallachadh a mhaighstir mu dheireadh, o'n bha iad na'n eòin de'n aon ite; tha mi a' ciallachadh o'n bha iad cho maith air còmhlachadh airson eu-coir.

*Glic.* Bha'n darna maighstir so, mar á dh'innis mi a roimhe dhuit olc n'is leòir; ach gidheadh thigeadh gu tric eadar e a's Droch-dhuine òg a sheirbhiseach, agus chronaicheadh, 'seadh, agus cuid a dh'uairean bhuaileadh se e cuideachd airson a dhroch dheanadais.

*Fur.* Ciod! airson sin uile bha e cho olc e-féin! Tha so coslach ris a ghnàth-fhacal, Cronaichidh an diabhol lochd.

† *Aobharan am mi-chordaidh.*

*Glic.* Ni mi dearbhte dhuit gu bheil e mar a tha mi ag ràdh; oir imridh tu fios a bhi agad nach d'robh ràidean Dhroch-dhuine freagarach ri buannachdan a mhaighstir. Na'n deanadh ese mar a rinn a mhaighdean mu'n do leugh sinn ann an *Gniomh.* xvi. 'sin r'a ràdh, sporan a mhaighstir a lionadh le a chuid oleas, bhitheadh e gu cinnteach a bhalachan geal-sa; ach

cha d'robh e mar sin maille ri Droch-dhuine òg; agus air an aobhar sin, ged a fhreagair a mhaighstir agus ese gu maith n'is leòir anns a chuid a's mò, gidheadh anns a phuing so, 'sa phuing sin mhi-chòrd iad. Bha Droch-dhuine òg airson a bhi a' dearmad gnothaich a mhaighstir, airson a dhol do thigh na striopaich, airson a mhaighstir a mhealladh, airson oidhearpachadh a nighean a thruailleadh, agus an leithid sin. Cha'n iongantach a réisd ged a mhi-chòrd iad anns na puingean so. Cha b'ann cho mòr airson gu'n d'robh aig a mhaighstir gràin do'n ghniomh féin, oir b'urrainn e a dheanamh mar sin e-féin 'n uair a bha e na fhoghlumach, ach airson gu'n d'rinn a sheirbhiseach le a pheacadh a mhaoin a chreachadh, agus a leithid sin; agus mar sin a mhaighstir a mhilleadh.

Na'm bitheadh (mar a thu'irt mi a roimhe) aig aingidheachd Dhroch-dhuine òig amhàin aomadh a chum buannachd a mhaighstir; mar na'm mionnaicheadh, na'm breugnaicheadh, na'm mealladh, na'n caradh e iadsan a chleachd a bhi a' ceannach' o a mhaighstir, airson a mhaighstir, (agus gu dearbh rinn e mar sin cuid a dh'uairean), ach na'm b'e sin uile na rinn e, cha bhitheadh aige uiread ri facal fiar o a mhaighstir: Ach cha b'e so do ghnàth dòigh Mhr Droch-dhuine.

*Fur*. Bha sin gu maith air a thoirt a steach, eadhon a mhaighdean mu'n do leugh sinn anns na Griomhairean, agus bha an t-eadar-dhealachadh cho soilleire eadar an aingidheachd sin, agus aingidheachd seirbhisichean.

*Glic*. Ochan! daoine a ta olc iad-féin, gidheadh *a ta* gu mòr 'ga fhuathachadh ann am muinntir eile, cha'n ann a chionn gu bheil e na aingidheachd, ach a chionn gu bheil e an aghaidh an teachd-a-steach-san. Am bheil thu a' smuaineachadh gu'm bitheadh maighstir na maighdin sin air a thrioblaideachadh ri a call-sa, mur b'e gu'n do chaill e maille rithe a bhuannachd? Cha bhitheadh, theid mi an ràthan dhuit; dh'fheodadh i dhol hun an diabhoil air a shon-sa. Ach an uair a chunnaic a maighstir "gu'n d'robh dochas a bhuannachd air dol," réisd, réisd leag e air geur-

leanmhuinn Phauil. Ach chaill maighstir Mhr Droch-dhuine cuid a dh'uairean le peacaidhean Mhr Droch-dhuine, agus a réisd bha Droch-dhuine agus a mhaighstir dheth cheile.

*Fur.* Och! A Dhroch-dhuine bhochd! Réisd tha e coslach nach b'urrainn thu aig na h-uile àm do leth-bhreac a thoileachadh.

*Glic.* Cha b'urrainn e, agus an reuson, dh'innis mi dhuit e.

*Fur.* Ach nach 'eil maighstirean olc 'g an dìteadh féin ann an dìteadh olcas an seirbhis'chean?

*Glic.* Tha, anns gu bheil iad a' dìteadh ann am muinntir eile a leithid 'sa tha an darna cuid aca-féin, no a tha iad a ceadachadh annta-féin. Agus thig an tìm, 'n uair a philleas an dearbh bhìnn a chaidh a mach as am beul féin an aghaidh peacaidhean muinntir eile, (air dhaibh-féin a bhi beò agus a' gabhail taitneas 'san ni cheudna,) le ainneart air an cinn féin. Chuir an Tighearn an céill breitheanas an aghaidh Bhaasha, mar airson a chuid uile uile an cumantas, mar sin airson so gu h-àraidh, a chionn gu'n d'robh e " coslach ri tigh Ieroboaim, agus gidheadh gu'n do mharbh se e." 'S e so cor maighstir Mhr Droch-dhuine, bha e coslach ri a sheirbhiseach, agus gidheadh ghabh e air; bha e coslach ri a sheirbhiseach, agus gidheadh chàin se e airson a bhi olc.

*Fur.* Ach c'airson nach do ruith Droch-dhuine òg air falbh o'n mhaighstir so, mar a ruith e air falbh o'n mhaighstir eile?

*Glic.* Cha do ruith e. Agus mur 'eil mise 'am mearachd, b'e so an reuson air a shon. Bha diadhachd ann an tigh a cheud fhir, agus cha b'urrainn Droch-dhuine òg giùlan le sin. Airson lòn, cairtealan, obair, agus tìm, bha aige ni b'fhearr agus ni bu mhò le luigheadh a mhaighstir so, na a bha riamh aige le a mhaighstir mu dheireadh; ach cha thoilicheadh so uile e, a chionn gu'n d'robh diadhaidheachd air a cuir air adhart an sin. Cha b'urrainn e giùlan le a bhi 'g ùrnuigh, a' leughadh nan sgriobtuirean,

agus ag éisdeachd agus aithris searmoinean: cha b'urrainn e giùlan le a bhi ag innseadh dh'a mu a pheacaidhean ann an doigh ciallach agus diadhaidh.

*Fur.* Tha mòran ann an doigh achmhasain: Is urrainn, agus cha'n urrainn daoine olc, giùlan le a bhi 'g éisdeachd a bhi a' labhairt an aghaidh am peacaidhean.

*Glic.* Tha mòran de dh'eadar-dhealachadh da rìreadh: Dh'innseadh am maighstir so mu dheireadh bh'aig Mr Droch-dhuine d'à mu a pheacaidhean, ann an doigh labhairt Mhr Droch-dhuine féin; mhionnaicheadh, mhallaicheadh, agus dhamnaigeadh e, 'n uair a dh'innseadh e dh'à mu a pheacaidhean, agus so b'urrainn e a ghiùlan ni b'fhearr na a bhi air innseadh dh'a air dhoigh diadhaidh. Thuilleadh air sin dheanadh am maighstir mu dheireadh, 'n uair a bhitheadh fhearg agus a chuthach thairis, gàire agus subhaich ri peacaidhean Dhroch-dhuine a sheirbhiseach, agus thoilicheadh sin Droch-dhuine òg gu maith. Cha d'thug ni sam bith oilbheum do Dhroch-dhuine ach buillean, agus dhiubh so cha d'robh aige ach tearc a nis, de bhrìgh gu'n d'robh e air fàs an àird. Air a chuid a's mò, 'n uair a bhuaireadh agus a mhionnaicheadh a mhaighstir, bheireadh esan d'a mionnan airson mionnan, agus mallachd airson mallachd, aig a chuid is lugha gu h-uaigneach, rachadh e air adhart cho fada 'sa b'àill leis.

*Fur.* Bha so na bheò ifrinneil.

† *Na meadhonan leis an d'thainig Droch-dhuine gu bhi iomlan aan an aingidheachd.*

*Glic.* Bha e na bheò infrinneil da rìreadh: Agus dh'fheudadh duine a ràdh, gur ann maille ris a mhaighstir so rinn Droch-dhuine òg e-féin n'is mò agus n'is mò iomlaine ann an aingidheachd, cho maith as ann a cheaird: oir mu'n àm a thainig e a mach as a thìm, le aomadh féin gu peacachadh, le a eòlas air a thriùir chomraidean, agus leis na chunnaic e maille ris a mhaighstir so mu dheireadh, agus ann, de dh'ain-

gidheachd, thainig e gu a bhi na pheacach da rìreadh 'Tha mi a' smuaineachadh gu'n d'robh aige leanabh riataich air a chuir ri a chunntadh mus d'thainig e 'mach as a thìm.

*Fur.* Sin féin; ach tha e a' taisbeanadh gu'n d'robh e beò gu thighinn a mach as a thìm: Ach ciod a rinn e a réisd?

*Glic.* Chaidh e dhachaidh gu athair; agus coslach ri athair gràdhach, agus caomh-chridheach, ghabh se e steach do a thigh.

*Fur.* Agus cionnus a ghiùlan se e-féin an sin?

*Glic.* C'uime, b'e an reuson airson an deach' e dhachaidh, airson airgiod gu cuir an àird air a shon féin. Cha d'fhuirich e ach greis bheag aig an dachaidh, ach a ghreis bheag a dh'fhuirich è, chum e air-féin cho maith 'sa b'urrainn e, agus cha d'rinn e uiread as a leagadh ris gu'n d'robh e cho truaillidh, air eagal gu'n gabhadh athair droch àileadh, agus mar sin gu'n diùltadh, no gu'n cumadh e air ais o, airgiod a thoirt d'à.

Gidheadh eadhon an sin bhitheadh aig a thìmean. agus a chomradan, agus riaruchadh 'anamhiannan maille riu; ach ghnàthaich e na h-uile a dhalladh leis so; bha e subhach a sheann luchd-eòlais fhaicinn agus *bha* iadsan cho subhach ese fhaicinn; agus cha b'urrainn e ann an siobhaltachd gun bhuideal no dhà fiona, no dŭsan no dhà de dheoch a thoirt doibh.

*Fur.* Agus an d'thug an seann duine airgiod dh'a gu cuir an àird leis?

*Glic.* Thug, os ceann dà cheud punnd sasunach.

*Fur.* Ann an sin, tha mi a' smuaineachadh, gu'n d'robh an seann duine a muigh. Na'm bu mhise athair, chumainn e greis bheag air cruas, gus am bitheadh agam dearbhachd ni b'fhearr air a chleacdaidhean a bhi maith; (oir tha mi a' breithneachadh gu'n d'robh fios aig athair ciod e an droch bhalachan a bha e, araon leis na ghnàthaich e aig an dachaidh, agus a chionn gu'n do chaochail e maighstir maith airson droch mhaighstir, agus a leithid sin.) Cha bu chòir d'a air

an aobhar sin airgiod a thoirt d'a cho luath. Ciod e nam fuileagadh e beagan teanntachd, agus a dhol gu obair tuarasdail rè seal, a chum 's gu'm bitheadh fios aige ciod a bh'ann de sgillinn, le a cosnadh? Réisd, anns na h-uile coslachd, bhitheadh aithne ni b'fhearr aige cionnus a chaitheadh e i; 'seadh, agus mu'n àm sin, dh'fhaodadh e bhith gu'n smuainicheadh e ni b'fhearr aige féin cionnus gu bhi beò anns an t-saoghal. 'Seadh, agus cò aige tha fios nach fhaodadh e thighinn h-uige-fein maille ris a *mhac* stroghail, agus maitheanas iarraidh air Dia agus air athair airson na daoighearachdan a rinn e 'nan aghaidh.

† *Tha sinn n'is fearr aig toirt, no aig gabhail comhairl mhaith.*

*Glic.* Na'm b'urrainn athair mar an ceudna an doigh dēiligidh so a bheannachadh dh'a, agus a dheanamh éifeachdach airson nan crìochan a thairg thu, réisd smuainichinn-se mar a smuainich thusa. Ach mo thruaighe léir! tha thu a' bruidhinn mar nach b'eòl duit a riamh, no mar gu'm bitheadh tu air leagadh as do chuimhne an tràsa, ciod iad truacantachd agus truas athair. C'airson nach do riaraich thus' do mhac féin mar sin? Ach tha e soilleir gu leòir, gu bheil sinn n'is fearr aig toirt comhairl mhaith do mhuinntir eile, na a tha sinn aig gabhail comhairl mhaith sinn-féin. Ach mo nàbuidh onoraich, ged dheanadh athair Mhr Droch-dhuine mar a tha thus' ag ràdh, agus le deanamh mar sin, a mhac ioman gu droch chleachdaidhean, ciod a b'fhearrd e-fein no a mhac e do dheanamh mar sin?

*Fur.* Tha sin fior; ach chà'n 'eil e a' leantuinn, nam bitheadh athair air deanamh mar a thu'irt mise, gu'n deanadh am mac mar a tha thus' a' saoilsinn. Ach nam bitheadh e air deanamh mar a shaoil thusa, ciod e a dheanadh e n'is measa na na rinn e mar tha?

*Glic.* Rinn e olc n'is leòir, tha sin fior. Ach saoileamaid, nach d'thugadh athair airgiod d'à, agus saoileamaid gu'n gabhadh Droch-dhuine òg lasan feirge

ris sin, agus ann am fearg a dhol a null air a mhŭir, agus nach mò a chitheadh se e, no a chluinneadh e uime tuilleadh: No saoileamaid, de chiocras chuthaicheil agus cheann-laidir, gu'n rachadh e a chum an rathaid-mhòir airson airgiod, agus marsin e-féin a thoirt a chum na croich, agus athair 'sa theaghlach gu mòr dhimeas; no ged nach tugadh e, le a dheanamh mar sin, e-féin a chum na crìche sin, gidheadh nan cuireadh e ri a chuid uile an leithide so 'sa sin a dh'uile a thuilleadh orra; ciod an còmhfhurt a bhitheadh aige ann an so? Thuilleadh air sin, 'n uair a dheanadh athair air a shon na b'urrainn e, le dùrachd a dheanamh na dhuine onorach, réisd, co dhiubh a dhearbhadh a mhac onorach no mi-onorach, leagadh esan a mhàn a cheann le mòran n'is mò de shìth, no ged a ghabhadh e do chomhairl-se.

*Fur.* Cha'n e sin a mhàin, ach tha mi a' smuaineachadh nach bu chòir dòmhsa a bhi dàna air comhairl a thoirt anns a chùis; ach gu firinneach thug thu dhomh a leithid a chunntadh air a dhaoighearachd, as gu'n d'rinn cluinntinn uime mi feargach ris.

*Glic.* Ann an inntinn fheargach faodaidh sinn gu luath sinn féin a thilgeadh thar riaghailte: ach truaghan bochd mar a ta e, tha e air dul gu àite. Ach, mar a thu'irt mi, 'n uair a tha athair maith air deanamh n'is urrainn e airson leanabh olc, agus nach dearbh an leanabh sin a bheag n'is fearr, luidhidh esan a mhàn le mòran n'is mò de shìth, na a luidheadh e na'n deanadh e tre chruas ioman gu mi-ghoireasan.

Tha cuimhn agam gu'n do chuala mi mu dheighinn bean mhaith, aig an d'robh (mar a bh'aig an t-seann duine so) mac olc agus ain-diadhaidh, agus rinn i ùrnuigh air a shon, chomhairlich i e, agus ghiùlan i leis gu màthaireil re mòran de bhliadhnachan cuideachd; ach gidheadh dh'fhan esan olc. Mu dheireadh, air àm, an deigh dh'i a bhi ag ùrnuigh, mar a b'abhaist dh'i airson iompachaidh-san, thainig i h-uige, agus mar so, no do réir so, thoisich i rithist r'a chomhairleachadh. A mhic, ars' ise, bha thu, agus

a ta thu, na do leanabh aingidh; chosd thu dhomhs' iomadh ùrnuigh agus deur, agus gidheadh tha thu a' fantuinn aingidh: *ceart*, agus rinn mise mo dhleasnas, rinn mise n'is urrainn mi gu co thearnadh-sa; a nis tha mi toilichte, ma chì mi thus' air do dhamnadh aig là a bhreitheanais, bithidh mise cho fada as o a bhi duilich air do shon, as gu'n dean mi gàirdeachas ri a chluinntinn bìnn do dhìtidh aig an là sin. Agus dh'iompaich sin e.

Tha mi 'g innseadh dhuit, ma ghiùlanas pàrantan *a chuis* gu gaolach a thaobh an clainne, a' measgadh an tròcairean le achmhasan gaolach, agus an achmhasan gaolach le truas athaireil agus mhathaireil, gu bheil iad n'is coslaiche ri an clainn a thearnadh, na le a bhi iargalta agus cruaidh do'n taobh: ach mur dean iad an tearnadh, mar dean an trocairean maith dhaibh, gidheadh bheir e mòr fhois dhaibh aig là a bhàis, a thoirt fainear, Rinn mi le gaol uiread 'sa b'urrainn mi a chum mo leanabh a thearnadh agus a libhrigeadh o ifrinn.

*Fur*. *Ceart*, tha mi a' géilleadh. Ach guidheam ort pilleamaid a rithist gu Mr Droch-dhuine. Tha thu 'g ràdh gu'n d'thug athair dh'a mìr airgid a chum's gu'n cuireadh e 'n àird air a shon féin.

† *Chuir Mr Droch-dhuine an àird air a shon féin.*

*Glic*. Thug, thug athair d'a mìr airgid, agus chuir e 'n àird; agus ach beag chuir e cho luath a mhàn a rithist; oir cha d'robh e fada air cuir an àird, dar a bha e, le a dhroch-stiùireadh air a chùisean aig a dhachaidh, maille ri anacaitheamh o a dhachaidh, air fhaotainn cho fada ann am fiachan, agus cho beag aige 'na bhùth gu paidheadh, 's gu'n d'robh e cruaidh air a chuir h-uige gu e-féin a chumail a mach a priosun. Ach dar a thuig a luchd-creideis gu'n d'robh e gu pòsadh, agus ann an rathad cothromach gu faighinn bean bheartach, thuirt iad,' 'nam measg féin, cha bhi sinn cabhagach ris; ma gheibh e bean bheartach, paidhidh e sinn uile.

*Fur.* Ach cionnus a b'urrainn e cho luath ruith a mach ? oir tha mi a' breithneachadh gu'n do thachair e ann an tìm beag, leis na tha thu ag ràdh.

† *Ruith e a mach.—Aobhar a ruith a mach.*

*Glic.* Thachair e ann an tìm beag da rìreadh ; tha mi a' smuaineachadh nach d' robh e os ceann dà bhliadhna agus leth-bhliadhn ann a dheanamh ; ach tha an reuson soilleir, oir air dh'à-san a bhi na dhuine òg fiadhaich, agus a nis an t-srian fuasgailte aige fa chomhair, agus air dh'à a bhi gu h-iomlan fo smachd do a chuid ana-mhiannan agus lochdan, thug se e-féin an àird do rathad a chridhe, agus do shealladh a shùil, a' di-chuimhneachadh gu'n tugadh Dia, airson na nithe so uile, e gu breitheanas: agus ese a ni mar so, faodaidh tu bhi cinnteach nach bi e comasach gu seasamh fada air a chasan.

Thuilleadh air sin, bha aige a nis an tuille de chomraidean ùir; comradan, imridh tu a smuaineachadh, glé choslach ris féin ann an cleachdaidhean, agus mar sin a leithid 's aig nach d'robh umhaill cò a theitheadh fodha, nam faodadh iad-féin snamhadh. Bhitheadh iad so gu tric ga thaghall, agus a' taghall a bhùth cuideachd, 'n uair a bha ese as làthair. Bheireadh iad e gu cumanta do'n tigh-òsda, ach gidheadh bheireadh iad air paidheadh airson an iomlain : bhitheadh iad fòs a' toirt airgiod an iasad uaith, ach gun chùram a ghabhail gu phaidheadh a rithist, mur deanadh iad e maille ri tuille de an cuideachd, ni mar an ceudna bu chaomh leis-san glé mhaith ; agus mar sin thainig a bhochdainn " coslach ri aon ann an saothair chlainne," agus " uireasbhuidh, coslach ri duine fo airm. Ach rè na h-uine dh fhoghlum iadsa inntinn : ghràdhaich ese a bhi air a mhiodal, air a mholadh, agus air a chliùthachadh airson toisinn, duineileis, agus maiseileachd ; agus bha so coslach ri a bhi 'ga shlìopadh thairis air aodann. Mar so chooibrich iad maille ris, agus fathast fhuair iad n'is mo agus n'is mò a steach ann, agus mar sin, (coslach ri

dealchan eich) tharruing iad air falbh am beagan sin a thug athair dh'à, agus thug sin e gu luath a mhàn, ach beag, gu còmhnuidh a ghabhail 'san ath dhoras do'n *bhaig'ear*.

*Fur.* Réisd bha cainnt an duine ghlic air a coilionadh ; " Bithidh ese a chumas cuideachd ri striopachas, agus companach amadanan, air an sgrios."

*Glic.* 'Seadh, agus sin cuideachd, " Nàirichidh *comrad* mhuinntir neo-stuaim athair ;" oir bha aigesan, an duine bochd araon cràdh agus nàire, aig faicinn d'a cionnus a ghiulan a mhac (a nis aig a làimh féin) e-féin ann am mealtuinn na nithe maith ud, ann agus fo an gnàthachadh gu laghail dh'fheudadh e a bhi beò a chum glòir' Dhe, a chòmhfhurt féin, agus creideas 'am measg a nàbuidhean. " Ach bithidh aige-san a leanas muinntir dhiomhan, bochduinn gu leòir." Rinn an rathad a ghabh e a threòrachadh gu dìreach do'n chor so ; oir cò a's urrainn a bhi an dùil nithe eile de aon a leanas an leithde de chùrsan ? Thuilleadh air sin, dar a bha e ann a bhùth, cha b'urrainn e fuireach ri a bhi a' deanadaich ; bha e gu nàdurach air a thoirt do dhiomhanas : thug e gaol do a bhi beò gu h-àrda, ach dhiùlt a làmhan saothrachadh : agus ciod eile a's urrainn a bhi na crioch do a leithid a dh'aon, ach sin a deir an duine glic ? " Thig am misgeadair agus an geòcair gu bochduinn, agus éididh cadalachd duine le luideagan."

*Fur.* Ach a nis, saoileam, dar a bha e air a thoirt cho iosal so, gu'm bu chòir d'a a thoirt fainear gu'n d'robh làmh Dhe air a dul a mach na aghaidh, agus bualadh air uchd agus pilleadh.

† *A ghiulan fo a sheargaidhean.*

*Glic.* A thoirt fainear, bha toirt-fainear maith fada uaith ; bha e cho tapuidh 's cho proiseil a nis 'sa bha e a riamh 'na bheath uile, agus bha e cho àrda cuideachd ann an leanmhuinn a pheacaidh 'sa bha e dar a bha e 'am meadhon a lànachd ; amhàin gu'n d'im-

ich e nis coslach ri each sgìth; mharcaich an diabhol e ach-beag deth a luirgeanan.

*Fur. Sin feih;* ach ciod a rinn e dar a bha na h-uile ach beag air dol?

*Glic.* Bha dà nì a nis na chluich aige. 1. Ghiùlan e uile an làmh le mionnan, agus mòrchuis, agus breugnachadh, gu'n drobh e cho maith gu dhol troimhe 'sa bha e a cheud là a chuir e 'n àird air a shon féin, 'seadh, gur h-ann a fhuair e 's nach do chaill; agus bha aige aig a smeideadh cuid de a luchd-comuinn a mhionnaicheadh a chum a dhaingneachadh cho teann ris-féin.

*Fur.* B'aingidheachd dhùbhailte so, bha e na pheacadh a ràdh, agus na pheacadh eile a mhionnachadh.

*Glic.* Tha sin fior; ach ciod an t-olc sin nach dean esan, a ta air fhàgail le Dia, mar a tha mi a' creidsinn a bha Mr Droch-dhuine?

*Fur.* Agus ciod an rud eile?

† *Bha Droch-dhuine airson bean bheartach.—Ghairm e a chomradan cuideachd, agus sheòl iadsan dh'à cia mar a ghcibheadh e i.*

*Glic.* C'uime, eadhon sin a luaidh mi a roimhe; bha e airson sealltuinn a mach airson bean bheartach; agus a nis tha mi air teachd gu tuille de a shloightireachd dheilbhte, rùnaichte, agus ghràineil, a leithid 'sa chuireas an céill fathast e a bhi na pheacach glé ghàrg. An nì b'e so e: bean bha e a dheasbhuidh, no a roghain air sin, airgiod; oir airson boirionnach, b'urrainn e striopaichean gu leòir a bhi aige aig fhead. Ach mar a thuirt mi bha e dh'easbhuidh airgiod, agus dh'imreadh sin a bhi air fhaighinn le bean, air neo cha'n fhaighid e rathad sam bith; cha mhò a b'urrainn e cho furasda bean fhaighinn, mur tigeadh e gu bhi na fhear-innleachdach ann an rathad meallaidh; cha mhò a dheanadh mealladh an gnothaich 'am measg an fheoghainn sin a b'urrainn mealladh cho maith ris-sa. Ach chòmhnuich maighdean goirid

uaith, a bha araon diadhaidh agus aig an d'robh *pòr-sion* maith; ach cia mar a gheibheadh e i, ann an sin luidh a cheilg uile. Uime-sin, ghairm e comhairl de chuid de a chomradan earbsach agus scolta, agus bhris e inntinn dhaibh; eadhon, gu'n d'robh aige inntinn gu pòsadh; agus dh'innis e dhoibh mar an ceudna cò ris: ach, arsa ese, cionnus a choilionas mi mo rùn; tha ise diadhaidh, agus cha'n 'eil mise? Réisd fhreagair aon diubh, ag radh, o'n tha i diadh-aidh, imridh tusa a ghabhail ort a bhi mar sin cuid-eachd; agus sin rè seal mus téid thu h-uice: comh-arraich uime-sin c'aite am bheil i dol gach là gu éisd-eachd, agus siubhail thus gu sin cuideachd; ach an sin imridh tu a bhi cinnteach thu-féin a ghiulan gu stuam, agus dean mar gu'm bu toigh leat am facal iongantach maith; seas fòs 'an àit am faod i d'fhaic-inn; agus dar thig thu dhachaidh, bi cinnteach gu'm falbh thu an t-sràid gu gle stuaim, agus siubhail an taobh-a-stigh de shealladh d'i: air so a bhi air a dheanamh rè seal, réisd siubhail d'a h-ionnsuidh, agus an toiseach labhair mu cia brònach a ta thu airson do pheacaidhean, agus feuch mòr ghaol do'n diadh'achd de'm bheil ise, a' sior labhairt gu maith mu dheighinn a ministeirean, agus mu dheighinn a luchd-eòlais diadhaidh, a' caoidh do mhi-shealbh, nach b'e do chrannn-chur-sa a bhi eòlach oirrse agus air a co-luchd-aidich ni bu luaithe; agus 'se so an doigh a chum a faighinn. Mar an ceudna imridh tu searm-onan a sgriobhadh 'mhàn, labhairt mu na sgriobtuir-ean, agus a bhòideachadh gu'n d'thainig thu do shuir-eadh h-uice, amhàin de bhrìgh gu bheil i diadhaidh, agus de bhrìgh gu'm measadh tu e do shonas a's mò, nam faodadh tu uiread 'sa leithid-sè dh'aon bhi agad airson a cuid airgid, cuir suarrach e, cha bhi e idir n'is fhaide as; 'se sin an rathad gu thighinn n'is luaithe h-uige: oir bithidh si an amharus an toiseach gu'n d'thainig thu airson a h-airgid: tha fios agad ciod a th'aice, ach na luaidh facal mu a dheighinn. Dean so, agus chì thu mur glac thu a chaileag.

Mar so bha an rib air a leagadh airson na maighdin onoraich so, agus bha i gu luath air a glacadh 'na shloc.

*Fur.* Ach, an do ghabh e a chomhairl so?

*Glic.* An do ghabh! ghabh e, agus an deigh greis, chaidh e cho ladurna g'a h-ionnsuidh, agus sin fo sgàil diadh'achd, mar gu'm bitheadh e airson onorachd agus diadh'achd, aon de'n fheoghainn bu treibh-dhiriche agus a b'ionraic-chridheach ann am *Breatuinn*. Thug e an aire do a phuingean uile, agus lean e comhairl a luchd-comhairle, agus gu luath fhuair e i 'na cuideachd; oir pàirtean nàdurach bha aige; bha e àrd agus maiseach, agus bha aige aodach *plain* ach glé mhaith air a dhruim; agus bha a dhiadh'achd ni b'fhurasd fhaighinn; oir chunnaic e rud-eigin ann an tigh athair, agus a cheud mhaighstir, agus mar sin b'urrainn e ni b'ullamh e-féin a chuir ann a cumadh agus a coslach.

† *Tiodhlac Dhroch-dhuine, a thiodhlac bhreugach.*

Mar sin chomharraich e a latha, agus chaidh e g'a h-ionnsuidh, mar sin dh'fheudadh e gu furasda a dheanamh, oir cha d'robh aice aon chuid athair no màthair gu cuir 'na h-aghaidh. *Mar sin*, dar a bha e air tighinn, agus a thug e d'i tiodhlac chaomhail, do chum a leagadh dh'i a thuigsinn c'airson a bha e air tighinn, réisd thòisich e agus dh'innis e dh'i, gu'n d'fhuair e 'na chridhe mòr ghaol do a pearsa: agus de na h-uile maighdean 's an t-saoghal gu'n do shuidhich e oirr-se, ma smuainich ise freagarrach i-féin a dheanamh a bhean ghràidh-san. B'iad na reusonan, mar a dh'innis e d'i, airson an do shuidhich e oirr-se, a h-oir-dheirceas diadhaidh agus phearsail; agus air an aobhar sin ghuidh e oirre a chor a ghabhail gu a toirt fainear gu caomh agus gu gràdhach. Thaobh an t-saoghail, ars' ese, tha agam ceaird glé mhaith, agus is urrainn domh mi-féin agus mo theaghlach a chumail an àird gu maith, agus mo bhean gu suidh socrach air a suidheachan; fhuair mi an uiread so 'san

uiread so mar tha, agus tha mi a' faireachdan airgiod air tighinn steach gach là; ach cha'n e sin an ni ris am bheil mo shùil; 'se bean onorach agus dhiadhaidh. Réisd thairgeadh e dh'i leabhair no dhà mhaith, a' cumail a mach cia mòr am maith a fhuair e leo e-féin. Bhitheadh e fòs gu tric a' bruidhinn gu maith mu dheighinn ministeirean diadhaidh, gu h-àraidh mu'n deighinn-san a bhreithnich e bu chaomh leath-sa, agus bu mhò a ghràdhaich i. Thuilleadh air sin, bhitheadh e tric aig innseadh dh'i, ciod an t-athair diadhaidh a bh'aig-se, agus ciod an duine nodh' a bha ese e-féin mar an ceudna air tighinn gu bhith; agus mar so rinn am fear fealltach so buntuinn ris an inghinn onorach agus mhaith so, gu a cràdh mòr agus a bròn, mar a chluinneas tu an deigh so.

*Fur.* Ach nach d'robh aig a mhaigdean cairid gu sealltuinn na deigh.

† *Tha dearmad comhairle mu phòsadh cunnartach.—*
*Fhuair Droch-dhuine iarrtas, agus phòs e.*

*Glic.* Bha a h-athair agus am màthair marbh agus air sin bha fhios aige gu maith n'is leòir, agus mar sin bha i ni b'fhurasd buadhachadh oirre, le a theangaidh thruaillidh bhreugach-sa. Ach ged bhitheadh aice n'is mò de chàirdean na a bha a riamh aice, dh'fhaodadh i bhi air a mealleadh leis-san. Tha e ro mhòr na chleachdadh aig muinntir òg a nis, smuaineachadh iad féin glic gu leòir gu deanamh an roghainn fein; agus nach ruig iad a leas comhairle iarraidh orrasan a ta n'is sine, agus fòs n'is glice na iadsa; ach tha so na choire mhòr annta-san, agus phaidh mòran dhiubh gu daor air a shon. *Is ceart*, ach gu bhi goirid, ann an tìm beag fhuair Mr Droch-dhuine iarrtas, fhuair e an inghinn onorach so agus a h-airgiod, phòs e i, thug e i dhachaidh, rinn e cuirm, riaraich e i gu rioghail, ach b'fheudar do a *pòrsion* paidheadh air a shon uile.

*Fur.* Bu dheanadais iongantach cealgach so, is ainmig a chluinneas duine mu a leithid.

*Glic.* Le a dheanadas so, dh'fheuch e cia beag de dh'eagal Dhe a bha air, agus ciod am beag uamhunn a bh'aige roimh a bhreitheanais. Oir bha an giùlan so uile, agus na briathran so uile leis-san na olc air a ro'mh-smuainteachadh; bha fhios aige gu'n d'rinn e feum de dh'ainm Dhé, de dhiadh'achd, de dhaoine maith, agus de leabhraichean maith, mar *each-folaich*, leis sin n'is fearr gu glacadh fhiadhach. Ann a ghabhail so uile air a bhi diadhaidh, cha d'robh e ach na chealg'ear daithte, agus 'se cealg'earachd am peacadh a's àirde gus an urrainn truaghan bochd feòlmhor ruigheachd; 'se mar an ceudna peacadh a's mò a tha a' dùlanachadh Dhia, agus a tha fòs ag aobh'rachadh an damnaidh a's mò. 'Nis bha è na bhalla gealaichte, 'nis bha e na uaigh dhaithte, 'nis bha e na uaigh nach do thaisbean *mar uaigh*. Oir is beag a smuainich a chailinn bhochd, onorach, dhiadhaidh so gu'n d'robh araon a sìth, agus a còmhfhurt, agus a h-oighreachd, agus a saorsa, agus a pearsa, agus a h-uile, a' dul a chum a tiodhlacaidh, 'n uair a bha i a' dul gu a bhi pòsda ri Mr Droch-dhuine; agus gidheadh mar sin thachair, cha do mheal si i-féin ach beag an deigh sin; bha i mar gu'm bitheadh i marbh agus air a tiodhlacadh an coimeas ris na mheal i a roimhe.

*Fur.* Gu cinnteach imridh e bhith gu'm beir agus gu'm feith breitheanas iongantach air chor-eigin o Dhia air an leithide de dhaoine olc as iad-so.

*Glic.* Faodaidh tu bhi cinnteach gu'm bi aca lànbhreitheanas airson na nithe so uile, 'n uair a thig là a bhreitheanais. Ach airson breitheanas a thighinn orra anns a bheath so, cha'n 'eil e do ghnà a' tighinn, cha'n 'eil orra-san a ta toilltinneach air: " Tha iadsan a tha a' buaireadh Dhé air an libhrigeadh, agus tha iadsan a tha ag oibreachadh aingidheachd air an cuir an àird:" Ach tha iad air an gleidheadh gu là na corruich; agus a réisd airson an aingidheachd, duaisichidh Dia iad ri an aghaidhean: " Tha na h-aindiadhaich air an gleidheadh gu là an léir-sgrios; bithidh iad air an toirt a mach a chum là na corruich. Co

a chuireas an céill a rathad ri aghaidh? agus co dh'ath-dhiolas dh'à an ni a rinn e? gidheadh bithidh e air a thoirt a chum na h-uaighe, agus fanaidh e anns an ait-adhlacaidh:" 'se sin, tha iad gu gnàthaichte a' dul as o làimh Dhé anns a bheath so, ach a mhàin gu bheil tearc a dh'eisempleirean air an deanamh, a chum 's gu'm bi muinntir eile air am faicill, agus gu'n gabh iad rabhaidh leis: Ach aig là a bhreitheanais imridh iad a bhi air an cronachadh airson an uile le sgiùrsan teine dìothachaidh.

*Fur.* Nach urrainn thu a thoirt dhomh eisempleirean de chorruich Dhé air daoine a ghniomhaich gniomh aingidh uamhasach so Mhr Droch-dhuine?

*Glic.* Is urrainn; bha Hamor agus Sechem, agus uile dhaoine a bhaile aca, airson oidhearpachadh air deanamh Dia agus diadh'achd an *t-each-folaich* gu inghinnean Iacoib fhaighinn gu bhi na mnathan aca, le cheile air am marbhadh le faobhar a chlaidhe; breitheanas o Dhia orra gun teagamh, airson am mealltaireachd anns a chùis sin Tha na h-uile ghné bhreugnachadh agus mhealltaireachd uamhasach; ach gu deanamh Dia agus diadh'achd na phlaid-folaich leis sin gu dalladh do mhealltaireachd o shùilean muinntir eile, tha e na mhòr bhrosnachadh do'n Mhòrachd Dhiadhaidh.

† B'eòl domh fear a chòmhnuich am fagus do'n bhaile againn, fhuair dh'à féin bean, mar a fhuair Mr Droch-dhuine a bhean-sa; ach cha do mheal e i fada; oir aon oidhch mar a bha e a' marc'achd dhachaidh, (o a chomradan, maille ris an d'robh e aig baile coimhearsnachd) thilg an t-each aige e gus an talamh, far an d'fhuaireas e marbh aig briseadh an làtha, gu h-eagallach agus gu brònach air a ghearradh le a thuiteam, agus air eabair le fhuil féin.

*Fur.* *Is ceart*, ach guidheam ort till a rithist gu Mr Droch-dhuine; cia mar a ghiùlan ese ri a bhean an deigh dh'a bhi pòsda rithe?

*Glic.* Cha'n eadh, thugamaid nithe leinn mar a theid sinn. Cha d'robh e pòsda ach greis bheag, dar

a thainig a luchd-creideis air airson an cuid, airgid. Dh'iarr e dàil orra seal bheag, ach mu dheireadh bha nithe air tighinn gus a phuing sin, gu'n imreadh e pàidheadh, no n'is measa a dheanamh : mar sin chomh'-raich e dhoibh tìm, agus thainig iad airson an cuid airgid, agus phàidh e iad a mhàn le a h-airgiod-sa, fa chomhair a sùilean, airson na ceannuigheachd ud a chaith e gu stroghail 'am measg a shiùrsaigean fada roimhe *sin*, (thuilleadh air a *phòrsion* a thúg athair dh'a) gu luach da cheud punnd *sasunnach.*

*Fur.* Bha'n tòiseachadh so olc ; ach ciod a chanas mi ? Bha e coslach ri Mr Droch-dhuine e-féin. Am boirionnach bochd ! cha d'robh so ach na thòiseachadh olc air a sonsa ; tha eagal orm gu'n do lion e i le trioblaid gu leòir ; mar a tha mi a' smuaineachadh a dheanadh a leithid de thòiseachadh air aon, theagamh, mòran n'is treise na ise.

*Glic.* Trioblaid, 'seadh, faodaidh tu bhi cinnteach as, ach a nis bha e ro anamoch gu aithreachas a ghabhail ; bu chòir d'i a bhi air sealltuinn ni b'fhearr rithe-féin, 'n uair a dheanadh i a bi faicilleach maith dh'i ; faodaidh a dolaidh-sa bhi na bhuannachd do fheoghainn eile, a dh'iunnsaicheas aire a thoirt leis; ach, air a son féin, imridh si na leanas a ghabhail, eadhon a leithid de bheath a nis 'san treòraich Mr Droch-dhuine a fear-pòsda i, agus bithidh sin dona gu leòir.

*Fur.* Bha an tòiseachadh so olc, agus gidheadh tha eagal orm nach d'robh e ach na thoiseach uilc.

*Glic.* Faodaidh tu a bhi cinnteach nach d'robh e ach na thoiseach olcais, oir thainig uilc eile air an adhart gu cabhagach ; mar mar so :—Cha d'robh e greiseag an deigh dh'a a bhi pòsda, dar a chroch e a dhiadh'achd air a challaid, no a roghain air sin bhuin e rithe mar a ni daoine ri an seann aodaich, a thilgeas iad diubh, no am fàgail do mhuinntir eile gu an caitheamh ; air a shonsa cha bhitheadh e diadhaidh ni b'fhaide.

A nis uime-sin spion e dheth a sgàil, agus thòisich e air e-féin fheuchain 'na sheann chumadh, na chom-



panach suarrach, aingidh, truaillte, (agus a nis chunnaic am boirionnach bochd gu'n d'robh i air a brath da rìreadh ;) 'nis mar an ceudna thòisich a sheann chomraidean ri tionail mu'n cuairt d'a, agus ri taghall a thigh agus a bhùth mar a roimhe sin: Agus cò maille riu-sa ach Mr Droch-dhuine? Agus cò maille risan a rithist ach iadsan?

+ *Dh'fhuadaich e cuideachd mhaith o a bhean.—Chaidh e chum a shiursaigean.*

'Nis, a chuideachd mhaith ud a b'àbhaist a bhi còmhladh ri a bhean, thòisich iad ri a bhi fo ioghnadh agus mhi-mhisneach; fòs bhitheadh ese gruamach agus coimheach riu, mar gu'm bu ghràin leis am faicinn; air chor 's gu'n d'fhuadaich e na h-uile cuideachd mhaith uaithe, agus gu'n d'thug e oirre suidh aonarach cianail leatha-féin. Thòisich e mar an ceudna a nis ri a dhul a mach 'san oidhch a dh'ionnsuidh na siùrsaigean ud air an d'robh e eòlach a roimhe, maille ris am fairicheadh e cuid a dh'uairean gu meadhon-oidhch agus cuid a dh'uairean ach beag gus a mhadainn, agus a réisd thigeadh e dhachaidh cho misgeach ri muc: agus b'e so cùrsa Mhr Droch-dhuine.

'Nis, an uair a thigeadh e dhachaidh anns a chor so, na'n labhradh a bhean uircad ri facal ris, mu c'àit an d'robh e, agus c'airson a mhi-ghnàthaich se e-féin, ged bha a briathran air an labhairt ann am mòr chiuineachd agus ghaol, réisd chanadh e siùrsaig, agus saidh, agus trusdar rithe; agus bu mhaith ma chaidh i as o a mheoirean agus a shàilean. Cuid a dh'uairean mar an ceudna bheireadh e a shiùrsaigean dachaidh a dh'ionnsuidh a thigh, agus b'an-aoibhinn do a bhean 'n uair a dh'fhalbhadh iad, mar d'rinn i an riarachadh leis 'na h-uile bhiatachd a b'urrainn d'i, agus mar an ceudna mur d'robh i caoimhneil riu.

Mar so bha'm boirionnach maith so air a toirt le Droch-dhuine, a fear pòsda, gu sealbhachadh neo-ni ach meallaidhean, airson na h-uile a gheall e dh'i, no airson na bha i 'an dùil a bhi aice aig a lamhan.

† *Shir e a bhean eigneachadh o a diadhachd.*

Ach sin a chuir cuidthrom fàsgaidh ri a h-uile bhròn, b'e mar a thilg e air falbh na h-uile dhiadhachd e-féin, mar sin dh'oidhearpaich e, na'm b'urrainn e, air a thoirt oirr-se a dheanamh mar sin cuideachd. Cha'n fhuilgeadh e d'i dhol a mach a dh'ionnsuidh searmoineachadh facal Chriosd, no chum chàich de òrduighean, airson slainte agus tearnaidh a h-anaim. Labhradh e 'nis gu fanoideach agus gu masiach mu dheighinn a ministeirean-sa; agus ghabhadh e, 'seadh, thogadh e sgainnilean orra gu a cràdh agus a bròn glé mhòr.

'Nis, bu ghànn a dh'fhaodadh i dhul gu tigh nàbuidh onorach, no leabhair mhaith a bhi aice 'na làimh; gu h-àraidh 'n uair a bha a chomradan aige 'na thigh, no 'n uair a fhuair e beagan deoch-làidir 'na cheann. Fòs, 'n uair a bhreithnicheadh e gu'n d'robh i ann an trumadas inntinn, labhradh e gu fanoideach rithe an làthair a chomraidean, a' gairm d'i a bhean dhiadhaidh, a bhean-tigh chiatach, agus a leithid sin, mar an ceudna dheanadh e spòrs d'i 'am measg a mhuinntir mhacnusach a muigh.

Ma dh'iarr i air (mar a dh'iarradh cuid a dh'uaircan) a leagadh dh'i a dhul a mach gu searmon, fhreagaireadh e ann an doigh iargalta, Fan aig an dachaidh, fan aig an dachaidh, agus seall ri do ghnothach, cha'n urrainn sinn a bhi beò le éisdeachd searmoinean. Ma dh'earalaich i fathast air a leagadh dh'i a dhul, réisd chanadh e rithe, Siubhail, ma dh'fhaodas tu. Mhaoidheadh e fòs oirre gu'n d'robh i a' toirt de na bh'aige do a ministeirean, 'n uair, an truaghan bochd, a chaith se e air a chomradan dhiomhan a roimhe.

B'e so a bheath a chaith bean mhaith Mhr Drochdhuine an taobh a stigh de thearc de mhiosan an deigh d'a a pòsadh.

*Fur.* Bha so na mhealladh da rìreadh.

*Glic.* Mealladh da rìreadh, *cho mòr*, tha mi a' smuaineachadh, 'sa bha aig boirionnach bochd a riamh

Shaoileadh neach gu'm faodadh an sloightire beagan a leagadh leatha de a toil féin, 's nach d'robh ann ach a bhi onorach, agus o'n thug i h-uige *porsion* cho taitneach, cho tomadach; oir thug i ceudan do a thigh: tha mi 'g ràdh, shaoileadh aon gu'm bu chòir d'a beagan de a toil féin a leagadh leatha, 's gur h-ann a dh'iarr i e a dh'aon chuid ann an seirbhis agus an adhradh Dhe: ach an do choisinn i e gu sin a dheonachadh dh'i? cha do choisinn mìr, ged thearnadh e a beath. Is fìor, cuid a dh'uairean theidheadh i 'mach 'nuair a bhitheadh ese o'n tigh, no air turas, no 'am measg a chomraidean misgeach, ach cho uaigneach 'sa b'urrainn i; agus, a bhean bhochd, an cothrom so bh'aice, gu'n d' robh a giùlan 'am measg a nàbuidhean air a leithid de dhoigh, as ged bha mòran diubh feòlmhor, gidheadh cha bhrathadh iad. i, 's cha'n innseadh iad mu dheighinn a dul a mach, ged chitheadh iad i, ach 's ann a dheanadh iad dìcheall air fholach o Mhr Droch-dhuine féin.

*Fur.* Bha a ghiùlan so rithe gu leòir gu a cridhe a bhriseadh.

† *A h-aithreachas agus a gearan.*

†*Glic.* Bha e gu leòir gu a dheanamh; gu dearbh rinn e gu h-éifeachdach a dheanamh. Mharbh e i ann an tìm, 'seadh, bha sin fada na h-ùine 'ga marbhadh. Cuid a dh'uairean, 'n uair a shuidh i leatha-féin, bhitheadh i gu brònach a' caoidh a cor mar so. " Mo thruaighe mi, gu bheil mi air chuairt ann am Mesech, agus gu bheil mi a'm' chòmhnuidh ann am bùthan Chedair: rinn m'anam còmhnuidh fhada maille ris-san a thug fuath do shìth. O ciod a bheirear dhuit, a theangaidh chealgach! no ciod a nithear riut, a theangaidh bhreugach! Tha mi a'm' bhoirionnach air mo chràdh 'nam spiorad; cheannaich m'fhear-pòsda mi agus chreic e mi airson a chuid anamhiannan: cha b'e mise, ach m'airgiod a bha uaith: O nach h-ann a bha e aige, air chor 's gu'm bitheadh agam-sa mo shaorsa!"

Se thubhairt i, cha b'ann o thàir de a phearsa, ach de a chumhachan; agus do bhrìgh gu'm fac' i gur h-ann le a theangaidh chealgach a thug e ise, cha'n e a mhàin, ach beag, gu bochduinn, ach gu'n do chreach' e i de fhacal Dhé.

† *Olc a bhi cuing-cheangailte gu neo-ionann ri a chéile.*

*Fur.* Is millteach an nì, tha mi a' faicinn, a bhi air chuing-cheangal gu neo-ionann maille ri mi-chreidmhich. Na'm bitheadh aig a bhoirionnach so fear-pòsda maith, cia sona a dh'fhaodadh iad a bhi beo cuideachd! Dheanadh a leithid a dh'fhear ùrnuigh air a son, theagaisgeadh e i, agus mar an ceudna mhisnicheadh e i ann air creideamh agus an slighean Dhé: ach a nis, an creutair bochd, an àit so, cha'n 'eil ach gu tur na aghaidh.

*Glic.* Is nì millteach e da rìreadh; agus uime-sin, le facal Dhé, tha e air a thoirmeasg do a phobull a bhi ceangailte ann am pòsadh riu, " Na bithibh (arsa ese) gu neo-ionann cuing-cheangailte le chéile maille ri mi-chreidmhich; oir ciod e an co'-chomunn a th'aig fireantachd ri neo-fhireantachd? agus ciod e an comunn th'aig solus ri dorchadas? agus ciod an rèite a ta aig Criosd ri Belial? no ciod i a chuid a ta aig creideamhach maille ri ana-creideamhach? agus ciod a cho'-rèite a ta aig teampull Dhé ri iodhalan?" Cha'n urrainn co'-rèite a bhi far am bheil an leithide de phòsaidhean air an deanamh; chuir eadhon Dia e-féin an céill na aghaidh, o thoiseach an t-saoghail. " Cuiridh mise (ars' ese) naimhdeas eadar thus' agus a bhean, eadar do shliochd-sa agus a sliochd-sa." Uime-sin a deir e 'an àit eile, " Cha'n urrainn iad ceangal n'is fearr na iarunn agus criadhach." Tha mi 'g ràdh, cha'n urrainn iad còrdadh, cha'n urrainn iad a bhi nan aon, agus air an aobhar sin bu choir daibh a bhi faicilleach aig an toiseach, agus gun an leithide a ghabhail gu h-eatrom a steach 'nan aignidhean. Rinn Dia gu tric an leithid de phòsaidhean

searbh, gu h-araidh do a mhuinntir féin. Tha an leithid de phòsaidhean, mar a thuirt Dia mu mhic Eli a bha air an caomhnadh, "gu caitheamh nan sùilean, agus gu cràdh a chridhe." Och! a ghuil agus am bròn a rinn iadsan a bha mar so air an cuing-cheangal, gu h-àraidh ma bha iad nan leithide 'sa b'aill a bhi mar sin air an cuing-cheangal, an aghaidh an soluis, agus comhairl mhaith 'na aghaidh.

*Fur.* Mo thruaighe! mheall e i le a theangaidh, agus dealbh de dh'ath-leasachadh.

## † *Comhairlean do na maighdeana diadhaidh a tha gu pòsadh.*

*Glic. Mar sin, ach* bu chòir d'ise a bhi air dul ni bu chaithrisiche gu obair; ciod e na'n deanadh ise a leagadh ris do chuid de a càirdean a b'fhearr, agus bu diadhaidh? Ciod e na'n deanadh ise a thoirt air fear no dithis de mhinisteirean diadhaidh bruidhinn ri Mr Droch-dhuine? Mar an ceudna, ciod nam bitheadh ise air cothrom uaigneach a ghabhail, gu fhaicinn mur d' robh e air doigh eile air a cul'aobh na a bha e fa chomhair a h-aghaidh? Agus a thuilleadh *air sin*, tha mi gu deimhinn a' smuaineachadh (o'n tha tearuinteachd ann an lìonmhorachd chomhairliche) na'm bitheadh i air a leagadh ris do'n cho'-thional, agus iarruidh orra cuid de thìm a chaitheamh ann an urnuigh ri Dia mu thimchioll, agus na'n imreadh i e a bhi aice, a ghabhail a thaobh a dhiadh'-achd, air breitheamhachd mhuinntir eile, a roghain air a breitheamhachd féin, (air do fhios a bhi aice, iad a bhi diadhaidh agus glic, agus na'n daoine neo-chlaon-bhreitheach,) bhitheadh aice ni bu mhò de shìth rè a beatha na dheigh; na gu earbsa ri a breitheamhachd bhochd, eamh, bhoirionnachail féin, mar a rinn i. Tha gaol dall, agus cha'n fhaic e ni sam bith olc, far am faod feoghainn eile ceud coire fhaicinn. Air an aobhar so, tha mi 'g radh, cha bu chòir d'i bhi air earbsa ri a smuaintean féin ann an cùis a mhaitheis.

† *Rabhaidh do mhaighdeanan òg.*

Thaobh a phearsa, an sin bha i ni b'iomchuidh gu breith a thoirt; a chionn gur ise an neach a bha gu bhi air a toileachadh; ach a thaobh a dhiadh'achd, an sin b'e am facal breitheamh a b'iomchuidh, agus iad-san a b'fhearr a b'urrainn a thuigsinn, de bhrigh gu'n d'robh Dia ann an sin gu bhi air a thoileachadh. B'àill leam gu'n tugadh na h-uile maighdean òg an aire nach bitheadh iad air am mealladh le briathran mio-dallach, le cainntean chealgach agus bhreugach, agus an rathad a's fearr a ghabhail gu iad-féin a ghleidh-eadh o a bhi air an ceannach' agus air an creic' le droch dhaoine, mar a bha ise; d'eagal gu'n gabh iad aithreachas maille rithe, 'n uair (a thaobh so) nach dean aithreachas maith dhoibh, ach airson an neo-choimhairleachd a dhol a' bròn a dh'ionnsuidh an uaighean.

*Fur. Gle cheart,* tha nithe air dol thairis maille ris a bhoirionnach bhochd so, agus cha'n urrainn iad a bhi air an gairm air ais; thugadh muinntir eile an aire, le a mi-shealbh-sa, an t-eagal gu'n tuit iadsan fòs ann a cruaidh-chàs-sa.

*Glic.* 'Se sin an ni a tha mi 'g ràdh; thugadh iad aire, air eagal, airson an neo-chomhairleachd gu'm fuilig iad, mar a dh'fhuilig am boirionnach bochd so. Agus, ah! saoileam, nach h-ann a theidheadh iads' a tha fathast gun phòsadh, agus tha air am buaireadh gu a leithid as Mr Droch-dhuine a phòsadh, a chum fios fhaighinn agus rabhaidh a ghabhail doibh-féin, ach gu cuid a ta mar thà anns an rib so, agus fheòrachd riu cionnus a tha a *chuis* maille riu-sa, a thaobh freagarrachd no neo-fhreagarrachd am pòsaidh-ean, agus an comhairl-se iarraidh. Gu cinnteach chuireadh iad an céill a leithid de ghléim 'nan cluasan mu dheighinn neo-ionannachd, neo-fhreagarrachd, ana-cothroman, agus an-fhoisean, agus mu pheac-aidhean a ta an cois an leithid de phòsaidhean, 'sa bheireadh orra an aire a thoirt cho fada 'sa bhitheadh

iad beò. Ach cha'n aithne do'n eun a tha 'san athar fuinn an eòin a tha 'san rib, gus an tig i an sin i-fein. Thuilleadh air sin, gu deanamh 'n àird an leithide de phòsaidhean, tha aig Satan, agus reuson feòlmhor, agus ana-mhiann, no aig a chuid a's lugha aig neo-chùram an làmh a's àirde; agus far am bheil na nithe so a' giùlan an riaghladh, theid rùintean, air cho millteach 'sa bhitheas iad, an comhair an cinn air an adhart: agus air an aobhar sin tha eagal orm, nach bi ach beag rabhaidh air a ghabhail le caileagan òg, o àmhghar bean Mhr Droch-dhuine.

*Fur.* Ach nach 'eil argumaidean iompaidh ann gu chuir fa chomhair an leithide, gu bacadh an truaighe 'san àm ri teachd?

*Glic.* Thà, tha lagh Dhé, a ta a' toirmeasg pòsadh ri mi-chreidmhich. Tha na seòrs pòsaidhean so mar an ceudna air an dìteadh eadhon le creutairean neo-reusonach. 1. Tha e air a thoirmeasg le lagh Dhé, araon anns an t-seann Tiomnadh agus anns an Tiomnadh Nodha. 1. Anns an t-seann Tiomnadh: " Cha dean thu pòsaidhean riu; do nighean cha toir thu do a mhac-sa, cha mhò a ghabhas tu a nigheansa do d' mhac-sa." Deut. vii. 4. 5. 2. Anns an Tiomnadh Nodha tha e air a thoirmeasg: " Na bithibh gu neo-ionann air ar cuing-cheangal cuideachd maille ri mi-chreidmhich; pòsadh iad ris a'mhuinntir ris an àill leo, a mhàinn anns an Tighearn."

† *Riaghailtean air an son-san a tha gu pòsadh.*

So a nis bacadh, gu comhnard a' toirmeasg a chreidmhich pòsadh ris a mhi-chreidmheach; air an aobhar so cha bu chòir daibh a dheanamh. A rithist, tha na pòsaidhean neo bharandach so, mar a dh'fhaod as mi mar sin a ràdh, air an dìteadh le creutairean neo-reusonach, nach paidhirich ach ri an seòrs' fein. Am paidhirich a chaora ris a chù? a chearc-thomain ri feannag? no an easag ri cailleach-oidche? Cha phaidhirich, ceanglaidh siad iad-féin gu teann an aird riu-san de 'n seòrs féin a 'mhàin: 'seadh, cuiridh e an

saoghal uile fo iongantas 'n uair a chì no a chluinneas iad 'a chaochladh. 'S e an duine a mhàin is buailtiche gu smèideadh ri, agus gu ceadachadh an, leithide de mheasgaidhean mi-laghail de dhaoine agus de mhnathan. De bhrìgh gur duine a mhàin a tha na bheathach peacach, na cun peacach, air an aobhar sin is ese os-cinn na h-uile, a ghabhas air, le gniomhairean ceannairceach, cuir an aghaidh, agus briseadh, lagh a Dhé agus a Chruthai'ear: Cha mhò a bhitheas na ceisdean so, no an leithide: Ciod an co'-chomunn? Ciod an còrdadh? Ciod an co'-rèite? Ciod an aonachd, a's urrainn a bhi ann an leithide de phòsaidhean? air am meas cuidthromach, no fiùghail am freagradh leis-san.

Ach n'is fhaide, bu chòir na cunnartan do'm bheil an leithide gu cumanta 'g an ruith féin, a bhi do mhuinntir eile na'n argumaidean iompaidh a chum an stad o a leithid a dheanamh: oir a thuilleadh air éiginean bean Mhr Droch-dhuine, is iomadh aig an d'robh tòiseachaidhean glé dhòchasach airson fhlaitheanais, a thuislich gu truagh agus gu h-eagallach, de bhrìgh na h-uile a bha an cois nam pòsaidhean mhilaghail so. Gu luath an deigh an leithid' de phòsaidhean, sguir geur-mhothachadh, (a cheud cheum a chum na flaitheanais); sgur ùrnuighean, (an ath cheum a chum na flaitheanais); sguir acrasan agus paghaidhean an deigh tearnadh, (ceum eile a chum rioghachd na flaitheanais). Ann am facal, thug an leithide de phòsaidhean orra claonadh o an fhacal, o an càirdean diadhaidh agus dìleas, agus thug siad iad a rithist do chuideachd fheòlmhor, agus mar an ceudna do thlachd an feòlmhor, far, agus maille ris, an d'rinn iad 'sa cho-dhunadh araon fuireach gu peacach, agus a dhul a dhì gu truagh.

Agus 'se aon reuson airson an do thoirmisg Dia na seòrs' pòsaidhean neo-ionann so: "Oir tionndaidh iad," ars' ese, (a' ciallachadh nan h-ain-diadhaich), "air falbh do mhac o mise a leantuinn, a chum gu'n riaraich iad diathan eile; mar sin bithidh fearg an

Tighearna air a lasadh 'n 'ur aghaidh, agus sgriosaidh 'si sibh gu h-obann." 'Nis comharraich, bha cuid ann an Israel a ghabhadh gun éis o'n toirmeasg so, de chunnart orra pòsadh ris na Cinnich agus ris na h-ascreidmhich: Ach ciod a lean? riaraich iad an iodhalan, dh'iobair iad am mic agus an inghinnean do dheamhnan. Mar so bha iad air an truailleadh le an oibre féin, agus chaidh iad air striopachas le an innleachdan féin: Air an aobhar sin bha corruich an Tighearna air a lasadh an aghaidh a phobuill, annsco-mòr 's gu'n do ghabh e gràin deth oighreachd féin.

*Fur.* Ach pilleamaid a rithist a dh'ionnsuidh Mhr Droch-dhuine: An d'robh clann sam bith aige le a bhean?

*Glic.* Bha seachdnar.

*Fur.* Tha mi an amharus nach d'robh iad ach gu h-olc air an toirt an àird.

† *Clann Dhroch-dhuine a bh'aige leis a bhean mhaith so.*

*Glic.* Ghràdhaich aon diubh a màthair gu h-ionmhuinn, agus dh'éisdeadh i gu bunailteach ri a guth. 'Nis bha cothrom aice *air* an leanabh sin fhoghlum ann an cinn a chreidimh Chriosduidh, agus thainig i gu a bhi na leanabh glé ghràsmhor. Ach an leanabh sin cha b'urrainn Mr Droch-dhuine a fulang; is ainmig a chanadh e facal taitneach rithe, ach throdadh e, bhitheadh e gruamach, labradhh e gu h-iargalta agus gu neo-gheanail rithe; agus ged, a thaobh nàduir, 's i bu laige de an t-seachdnar, gidheadh 's i bu trice a dh'fhaithrich cuidthrom meoirean a h-athair. Lean triùir de a chlann gu dìreach a cheuman, agus thoisich iad ri a bhi cho truaillidh 'sa bha e-féin 'na òige. Thainig càch gu bhi na'n seòrs' de luchd-aid'ich mheasghte, gun a bhi cho olc ri an athair, no cho maith ri am màthair, ach bha iad eatorra araon. Bha aca barailean am màthair, agus gniomhairean an athair, agus bha iad glé choslach ris a mhuinntir mu'n do

leugh thu ann an leabhar Nehemiah ; " Bha a chlainn so leth de Ashdod, agus cha b'urrainn iad labhairt ann an cainnt nan Iudhach, ach do réir cainnt gach sluaigh."

*Fur.* Tha na tha thu 'g ràdh anns a chùis so comharraichte; agus mur 'eil mi a' gabhail mo chomharradh gu mearachdach, tha e gu minig a' tachairt a réir an dòigh so far am bheil an leithide de phòsaidhean mhi-laghail air an co'-cheangal.

*Glic.* Tha e cuid a dh'uairean a' deanamh mar sin; agus an reuson a thaobh am pàrantan 'se so e: Far am bheil aon de na pàrantan diadhaidh, agus an aon eile mi-dhiadhaidh agus truaillidh, (ged 's urrainn iad còrdadh ann an gin clainn, gidheadh), ni iad strì airson an clainne 'n uair a tha iad air am breith. Ni am pàrant diadhaidh strì airson an leinibh, agus le ùrnuighean, comhairl, agus eisempleirean maith, saothraichidh 'si gu a dheanamh naomh ann an corp agus anam, agus mar sin iomchuidh airson rioghachd na flaitheanais ; ach b'àill leis a phàrant ain-diadhaidh e a bhi coslach ris féin, olc, agus truaillidh, agus peacach ; agus mar sin bheir iad araon seòlaidhean do réir : Seòlaidhean, an dubhairt mi ? 'seadh, agus eisempleirean cuideachd do réir an inntinnean. Mar so tha na pàrantan diadhaidh, mar Hannah, a' tabhairt a Samueil do'n Tighearn ; ach tha na pàrantan ain-diadhaidh, coslach riu-san a chaidh romha, airson an clainn a thairgse do Mholoch, do iodhal, do pheacadh, do'n diabhol, agus do ifrinn. Mar so tha cuid ag éisdeachd ri lagh am màthair, agus tha iad air an gleidheadh o sgrios; ach airson a chuid eile, mar a rinn an athraichean, mar sin tha iads' a' deanamh. Mar so rinn Mr Droch-dhuine agus a bhean cuid de an clann a roinn eatorra ; ach airson an triùir eile a bha mar bheathaichean o dhà sheòrs', eatorra araon, bha iad coslach riu-san mu'n do leugh thu ann an leabhair nan Righ, " Dh'éisd iad ris an Tighearn, ach riaraich iad an iodhalan féin." Bha aca, mar a thu'irt mi, barailean am màthair, agus cuiridh mi ris,

a h-aidmheil cuideachd; ach ana-mhiannan an athair agus rŭd-eigin de a bheath, 'Nis cha bu chaomh le an athair iad, a chionn gu'n d'robh aca teangaidh am màthair; agus cha bu chaomh le am màthair iad, a chionn gu'n d'robh aca cridhe agus beath an athair; cha mhò a bha iad da rìreadh na'n cuideachd iomchuidh airson maith no olc. Cha'n earbadh a mhuinntir mhaith annta, de bhrìgh gu'n d'robh iad olc; cha'n earbadh a mhuinntir olc annta, de bhrìgh gu'n d'robh iad maith; sin ri a ràdh, cha'n earbadh a mhuinntir mhaith annta, de bhrìgh gu'n d'robh iad olc 'nam beath, agus cha'n earbadh a mhuinntir olc annta de bhrìgh gu'n d'robh iad maith 'nam briathran: Mar sin bha iad air an éigneachadh maille ri Esau, gu ceangal ann an cleamhnas ri Ismael; sin r'a ràdh, gu sealltuinn a mach airson feoghainn a bha na'n cealg'-earean coslach riu-féin, agus riu-san cheangal iad, agus maille riu bha iad beò agus a bhàsaich iad.

*Fur.* A bhean bhochd, cha b'urrainn i gun mòr dhuilcheas a bhi aice.

*Glic.* 'Seadh, agus a chlann bhochd, gu'n d'robh iad a riamh air an cuir d'on t-saoghal, mar thoradh nan leasraidh, agus fo riaghladh a leithid a dh'athair as Mr Droch-dhuine.

*Fur.* Tha thu 'g ràdh gu ceart; oir tha an leithide de chlainn na'n luidh, ach beag, fo na h-uile ghnè challan: ach cha'n fhaod sinn ni sam bith a ràdh, de bhrìgh gur h-e so mar an ceudna toil àrd-uachdranachd Dhé.

*Glic.* Cha'n fhaod sinn air chor sam bith cuir an aghaidh Dhé: gidheadh faodaidh sinn labhairt mu dheighinn na buannachdan agus na callan a tha aig clann, le a bhi aca nam pàrantan an leithide 'sa ta an darna cuid diadhaidh no mi-dhiadhaidh.

*Fur.* Tha thu 'g ràdh gu ceart, faodaidh sinn mar sin: agus guidheam ort a nis, o'n tha sinn mu'n cuairt d'a, labhair rŭd-eigin ann ath-ghearrad uime; 'se sin mu'n so, Ciod a bhuannachd a tha aig a chlann ud os ceann

clainn eile, aig am bheil nam pàrantan an leithid 'sa ta da rìreadh diadhaidh.

*Glic.* Mar sin ni mi, a mhàin imridh mi air tùs na trì nithe so a shoilleireachadh roi'-laimh.

† *Na buannachdan, no na sochairean a tha aig clann, aig am bheil am parantan araon diadhaidh.*

1. Cha'n 'eil aca sochair taghaidh air sgàth an athair.

2. Tha iad air am breith mar mhuinntir eile, na'n clainn corruich, ged a tha iad air tighinn de phàrantan diadhaidh.

3. Cha'n 'eil gràs a' tighinn d'an ionnsuidh-san mar oighreachd, a chionn gu bheil aca pàrantan diadhaidh. Air do na nithe so a bhi air an soilleireachadh roi'laimh, theid mi 'nis air m'adhart.

1. Tha clann pàrantan diadhaidh na'n clainn mhòran ùrnuighean ; tha 'r ag ùrnuigh air an son a roimhe, agus an deigh dhaibh a bhi air am breith ; agus is mòr a ni ùrnuigh athair agus màthair dhiadhaidh.

2. Tha aca sochair a bhi (cho fada 'sa 's so-dheanta) air am bacadh o na h-uile gus am faic pàrantan iad ag aomadh ; agus 'se sin darna tròcair.

3. Tha aca sochair foghluim diadhaidh, agus a bhi air innseadh dhaibh, cia iad, agus cia nach iad, raidean ceart an Tighearna.

4. Tha aca mar an ceudna na ràidean ud air am moladh dhaibh, agus air a labhairt gu maith umpa 'nan éisdeachd, a ta maith.

5. Tha an leithide mar an ceudna na dh'fhaodas a bhi air an cumail a muigh as droch-cuideachd, o dhroch leabhraichean, agus o a bhi air an teagasg *ann an* rathad nam mionnan, nam breugain, agus an leithid' sin, mar bhriseadh sàbaid, agus fanoid air daoine maith agus nithe maith ; agus tha so na thròcair glé mhòr.

6. Tha aca mar an ceudna sochair beath dhiadhaidh air a chuir fa'n comhair gu teagasgail le am pàrantan, agus an teagasg sin air a chuir leis le eisem-

pleir dhiadhaidh agus naomh : Agus tha iad so uile na'n sochairean glé mhòr.

† *Na callan a ta aig clann pàrantan ain-diadhaidh.*

Nis tha clann phàrantan ain-diadhaidh a dh'uireasbhuidh nan sochairean so uile; agus mar sin tha iad n'is mò ann an cunnart a bhi air an giùlan air falbh le mearachd nan aingidh; oir cha mhò a tha pàrantan ain-diadhaidh ag ùrnuigh airson an clainne, no gu treibh-dhireach 'gan teagasg, 's cha mhò 's urrainn iad a dheanamh. Cha'n 'eil iad air dhoigh diadhaidh 'gam bacadh o olc, no 'gan cumail o dhroch cuideachd. Cha'n 'eil iad air an cràdh ri, no idir a' toirt rabhaidh do'n clann a bhi air am faicill o, an leithide de dhroch ghniomhairean 'sa ta na ghràinealachd do Dhia, agus do na h-uile dhaoine maith. Tha iad a' leagadh le an clann an t-sàbaid a bhriseadh, a bhi a' mionnan, a' deanamh agus ag ràdh bhreug, a bhi aingidh agus faoin. Cha'n 'eil iad a' moladh do an clann beath naomh, no idir a' cuir eisempleir mhaith fa chomhair an sùilean. Cha'n 'eil, tha iad a' deanamh anns na h-uile nithe na aghaidh ; a' claonadh an clainne mar a's urrainn iad o ghaol Dhé, agus o na h-uile dhaoine maith, cho luath 'sa tha iad air am breith. Uime-sin tha e na bhreitheanas glé mhòr o Dhia air clann, a bhi na'n sliochd dhaoine truaillidh agus ain-diadhaidh.

*Fur.* Ceart, ach mus fàg sinn bean agus clann Mhr Droch-dhuine, tha agam inntinn, ma 's e do thoil, gu fheorachadh beagan tuille an deigh aon nì, ni tha mi cinnteach gur urrainn thu mo thoileachadh ann.

*Glic.* Ciod e sin ?

*Fur.* Thuirt thu o chian ghreiseag, nach fuiligeadh am Mr Droch-dhuine so do a bhean a dhol a mach a dh'éisdeachd an leithide de mhinisteirean diadhaidh a's bu chaomh leatha ; ach gu'n d'thuirt e na'n teidheadh, gu'm bu cho maith d'i gun a thighinn dhachaidh gu bràch tuille. An do ghiùlan e gu minig mar so rithe ?

*Glic.* Thuirt e mar sin; thuirt e gu minig mar sin. So dh'innis mi dhuit an uair sin, agus bhithinn mar sin ceudna air innseadh dhuit tuille, ach gu'n do chuir nithe eile a mach mi *dheth.*

*Fur.* Is maith a thuirt thu; guidheam ort uime-sin a nis siubhail air t-adhart.

† *Connsachadh eadar Mr Droch-dhuine agus a bhean.*

*Glic.* Mar sin theid mi: air àm, bha i air là an Tighearna airson a dhul *a mach* a dh'éisdeachd searmoin, agus bha Droch-dhuine mi-dheònach gu'n teidheadh; ach aig an àm sin, mar is coslaich, chuir i oirre tuille misneachd na a b'àbhaist d'i; agus air an aobhar sin an deigh dh'i mòran de bhriathran sèimh agus a dh'asluchaidhean a chaitheamh air, an dùil gu'm faodadh i buadhachadh leo; ach bha sin uile gun fheum idir; mu dheireadh thuirt i gu'n teidheadh i, agus thairg i an reuson so air a shon: Tha agam fear-pòsda, ach fòs Dia; dh'àithn mo Dhia orm, agus sin air pian damnaidh, a bhi do ghnà ag adhradh dh'à, agus sin ann an doigh orduchaidhean féin: Tha agam fear-pòsda, ach fòs anam, agus bu chòir do m'anam a bhi n'is mò dhomh na an saoghal uile a thuilleadh air. An t-anam so agam imridh mi seall-tuinn na dheigh, cùram a ghabhail air a shon, agus (ma's urrainn mi) ullachadh dh'a flaitheanas air-son àite còmhnuidh. Tha air àithneadh ortsa mise a ghràdhachadh, mar a tha thu a' gràdhachadh do choirp féin, agus mar sin tha mise 'ga do ghràdh-achadh-sa; ach tha mi 'g innseadh dhuit, gur roghnach leam m'anam roimh an t-saoghal uile, agus a thearnadh siridh mi.

Ri so, air tùs thug e dh'i guidh ghrannda, agus a réisd thuirt e ann an cuthach eagallach, agus mhionnaich e a thuilleadh air sin, na'n teidheadh i, gu'n tugadh ese araon oirrse agus air a h-uile bhràthaireachas dhamnach (oir mar sin bu toil leis an gairm) aithreachas a ghabhail airson an tighinn a dh'ionnsuidh an àite sin.

*Fur.* Ach ciod a chialluich e leis sin?

*Glic.* Faodaidh tu gu furasda a thomhas ciod a chialluich e; chialluich e gu'n tionndadh e gu bhi na fhear-casaid orra, agus mar sin an darna cuid iad-san a ghràdhaich i a sgiosachadh a mach o choinneachadh cuideachd gu adhradh do Dhia, no a thoirt orra pàidheadh gu daor air son iad a dheanamh mar sin; ni nan deanadh e, bha fhios aige gu'n cràdhadh e gach fèith 'na cridhe anmhunn-sa.

*Fur.* Ach am bheil thu a' smuaineachadh gu'm bitheadh Mr Droch-dhuine cho suarrach?

*Glic.* Gu firinneach bha aige mi-rùn agus naimhdeas gu leòir 'na chridhe gu a dheanamh, a mhàin gu'n d'robh e na fhear ceaird; fòs bha fhios aige gu'n imreadh e a bhi beò le a nàbuidhean, agus mar sin bha aige am beagan toinisg sin ann a fhearg, gu'n do chum e air ais e-féin, agus nach d'rinn se e. Ach mar a thu'irt mi, bha aige mi-rùn agus naimhdeas gu leòir 'na chridhe gu a thoirt air a dheanamh, a mhàin gu'n do smuainich e gu'm bu mheisde e 'na cheaird e; gidheadh na trì nithe so bhitheadh e a deanamh.

1. Bhitheadh e a' cuir muinntir eile air adhart gu dragh a chuir air a càirdean, agus gu am mi-ghnàthachadh.

2. Bhitheadh e subhach 'n uair a chluinneadh e eron sam bith a' tachairt dhaibh.

3. Agus bhitheadh e a' gàire rith-se, 'n uair a chitheadh e i air a trioblaid'chadh air an son. Agus a nis dh'innis mi dhuit doigh Mhr Droch-dhuine a thaobh so.

*Fur.* Ach nach d'robh e fo eagal breitheanais Dhé a dh'itealaich mu'n cuairt aig an àm sin?

*Glic.* Cha d'robh aige suim do bhreitheanas no do thròcair Dhé; oir nam bitheadh aige idir sin, cha b'urrainn e bhi air deanamh mar a rinn e. Ach ciod na breitheanais a tha thu a' cialluchadh?

*Fur.* An leithid de bhreitheanais, na'm bitheadh Mr Droch-dhuine e-féin air gabhail gu ciallach rabh-

aidh uatha, dh'fheudadh iad a bhi air toirt air a chluasan a chrochadh a mhàn.

*Glic.* C'uime, an do chuala thu mu an leithide sam bith de mhuinntir, air an d'rug breitheanasan Dhé?

*Fur.* Chuala, agus mar sin, tha mi a' creidsinn, chuala thusa cuideachd, ged a tha thu cho neònach mu dheighinn.

*Glic.* Chuala mi mar sin da rìreadh, gu m'uamhann agus m'iongantas.

*Fur.* Guidheam ort, uime-sin, ma's e do thoil, innis dhomh ciod e, a thaobh so, air am bheil fios agad, agus a réisd, dh'fhaodadh gu'n can mise mar an ceudna rŭd-eigin riutsa mu'n ni cheudna.

† *Glic.* Ann ar baile-ne bha aon *U. S.* duine de bheath glé aingidh; agus thionndadh e, 'n uair a bhitheadh gnùis air a thoirt d'à, ri a bhi na fhear-casaid. *Réisd*, mar sin rinn e, agus bha e cho dicheallach 'na ghnothach 'sa b'urrainn a chuid bu mhò dhiubh a bhith; chaithriseadh e air oidhchean, streapadh e craobhan, shireadh e na coilltean air lathachan, nam bu sho-dheanta, gu faighinn a mach an luchd-coinneachaidh, air an uair sin bha iad air an éigneachadh gu coinneachadh anns na h-achaidhean; 'seadh, mhallaicheadh e iad gu searbh, agus mhionnaicheadh e gu glé eagallach ciod a dheanadh e riu 'n uair a gheibheadh se iad. *Réisd*, an deigh d'a a dhol air adhart, coslach ri fear fo chuthach, ann a chùrsa rè seal, agus air deanamh cuid de chronan do'n phobull, bha e air a bhualadh le làimh Dhé, agus sin anns an doigh so.

1. Ged a bha aige a theangaidh gu nàdurach aig a thoil, 'nis bha e air a ghlacadh le gagaireachd 'na chainnt, agus cha b'urrainn e, rè seachduinean cuideachd, bruidhinn ach dìreach coslach ri duine a bha fo mhisg.

2. Réisd bha e air a ghlacadh le slaodaireachd 'na bhruidhinn, agus le ronnan ri a bheul, ronnan cuid a dh'uairean a chrochadh ri a bheul, fagus air leth an rathaid a mhàn gus an talamh.

3. Réisd bha aige a leithid a laigse ann am féithean cùile amhaich, 's gu minig nach b'urrainn e sealltuinn an aird roimhe, mur buaileadh e a làimh cruaidh air aodann, agus a cheann a chumail an àird air an doigh sin, le neart a laimh

4. An deigh so dh'fhalbh a chainnt gu buileach, agus cha b'urrainn e bruidhinn n'is mò na muc no math-ghamhuinn. Uime-sin coslach ri aon diubh-sa, bhitheadh e a h-othadaich agus a' deanamh fuaim ghrannda, a réir 's mar a bha e air oilbheum'chadh, no air a thoileachadh, no dar a b'àill leis ni sam bith a bhi air a dheanamh, agus an leithide sin.

Anns an t-suidheachadh so dh'fhan e rè ùine leth-bhliadhn, no mu'n cuairt do sin, fada na h-ùine sin uile air dhoigh eile slàn, agus b'urrainn e ;hul mu'n cuairt do a ghnothaich, ach a mhàn aon uair gu'n d'fhuair e tuiteam o'n chlag mar a ta e an crochadh anns an stìopall againn, ni a bha na iongantas nach d'rinn e a mharbhadh : ach an deigh sin mar an ceudna shiubhail e mu'n cuairt, gus an d'rinn Dia ball-amhairc n'is leòir de a bhreitheanas airson a pheacaidh, agus a réisd gu h-obainn bha e air a bhualadh, agus bhàsaich e gu truagh : agus mar sin bha crioch airsan agus air a dheanadais.

† Innsidh mi dhuit mu aon eile. Mu'n cuairt de cheithir mìle o *St Neots*, bha duine uasal aig an d'robh òglach, agus b'àill leis-san a bhi na fhear-casaid, agus bu duine òg sultmhor è. *Mar sin*, na fhear-casaid bha e, agus shàruich e gu mòr cuid de mhuinntir, agus rinn e a chasaidean iomlan cho éifeachdacha an aghaidh cuid, 's nach d'robh ni sam bith tuille ri a dheanamh, ach airson nam maòir gu sàruchadh an t-sluaigh, a chum's gu'm bitheadh aigse an t-airgiod no an àirneis ; agus mar a chuala mi, chabhagaich e iad gu mòr gu a dheanamh. 'Nis an fheadh a bha e ann an teas obair, mar a skeas e aon là ri taobh an teine, bha aige (mar gu'm b'eadh) inntinn gu mìr a thumadh anns an aghann, (oir bha am bior an uair sin ris an teine) mar sin chaidh e gu a dhean-

amh; ach feuch thug cù (a deir cuid gur e a chù annsach féin) fuath do rŭd-eigin, agus gu grad ghearr e lurgan a mhaighstir; gearradh, an deigh na h-uile mheadhonan a bha air an gnàthachadh gu a leighis, a thionnd (mar a bha air a ràdh) gu cnàmhuinn; agus b'e an leòn sin a bhàs, agus sin bàs eagallach cuideachd; oir thuirt an neach a dh'innis dhomh e, gu'n do luidh e ann an leithid de chor leis a ghearradh so, (aig an toiseach) gus an do lobh agus an do chaith fheòil deth mus deach' e 'mach as an t-saoghal. Ach ciod e am feum dhomh muinntir air leth ainmeachadh, 'n uair a bha breitheanas Dhé an aghaidh an t-seòrsa mhuinntir so air a dheanamh aithnichte, tha mi a' smuaineachadh gu'm feud mi a ràdh, mur d'robh ann an uile, gidheadh anns a chuid is mò de na siorramachdan ann am *Breituinn* far an d'robh an leithide de chreutairean bochd. Ach b'àill leam, na'm b'e toil Dhé, nach b'urrainn mise no neach sam bith eile, innseadh dhuit tuille de na sgeulachan so: sgeulachan fìor, nach 'eil aon chuid breugach no faoin.

*Fur. Ceart, ach* chuala mise mar an ceudna mu dheighinn an dithis araon mi-féin, agus mu thuille cuideachd, cho comharraichte 'nan gnè 'sa ta iad so, nam bitheadh agam miann sam bith gu'n innseadh: ach fàgamaid iad sud do mhuinntir eile, no gu teachd Chriosd, a nì an uair sin am fìrinneachadh no an diteadh, mar a dh'iarras toilltinneas an obair; no ma ghàbh iad aithreachas agus ma fhuair iad tròcair, bithidh mi subhach dar a gheibh mi fios air; oir cha mhiann leam mallachd do anam mo nàmhuid.

*Glic.* Cha'n urrainn taitneas a bhi ann an innseadh an leithid' de sgeulachan. ged a dh'fhaodas éisdeachd umpa taitneas a dheanamh dhuinne: faodaidh e ar cuir an cuimhne gu bheil Dia ann a ta a' toirt breith anns an talamh, agus nach 'eil do ghnàth a' dearmad no a' cuir dàil air éisdeachd ri éubh nam feumach; tha iad fos a' giùlan 'nan cois araon rabhaidh agus comhairl dhoibhsan a bhitheas beò an deigh an leithide. Ballchritheamaid ri breitheanasan Dhé, agus bitheamaid

fo eagal peacachadh 'na aghaidh, agus bithidh e n-ar dìdean. Théid e gu maith maille ris-san air am bheil eagal Dhé, air am bheil eagal roimhe.

*Fur.* Glé cheart, a Dhuine, air dhuit a luaidh mar sin, tha mi a' smuaineachadh gu'm bheil againn anns an àite so gu leòir air a labhairt mu dheighinn an t-seòrs' so de dhaoine, ma 'se do thoil e tilleamaid a rithist gu Mr Droch-dhuine e-féin, ma tha agad tuille r'a ràdh uime.

† *Còmhradh ùr mu dheighinn Mhr Droch-dhuine.*

*Glic.* Tuille! is gann a thòisich sinn gu buileach le nì sam bith a thu'irt sinn. Tha na h-uile nithe fa leth annta-féin cho làn a dh'olcas, 's nach d'rinn sinn ach a mhàin sealltuinn a steach annta. Ach theid sinn a seachad orra, agus a réisd air adhart. Chuala thu mu dheighinn peacaidhean oige, mu dheighinn fhoghlumachd, agus cionnus a chuir e an àird, agus a phòs e, agus ciod a bheath 's na threòraich e a bhean; agus a nis innsidh mi dhuit tuille de dhroch cleachdaidhean. Bha aige dearbh luath-lamhachd sloightireachd. Ged bhitheadh e, mar a thu'irt mi a roimhe, ceangailte gu riarachadh foghlumachd do na nithe so uile, cha b'urrainn d'a a bhi ni bu sheòlta, cha b'urrainn d'a a bhi ni b'innleacdaiche aige.

*Fur.* No, dh'fhaodadh, cho innleachdach ni mò; oir mar nach h-urrainn neach sam bith maitheas a theagasg coslach ri Dia e-féin, mar sin a thaobh peacadh agus sloightireachd, cha'n urrainn neach sam bith a theagasg coslach ris an diabhol, a dh'ionnsuidh mar a tha mi a' breithneachadh, an deach' Mr Droch-dhuine gu scoil o a leanabuidheachd gu crioch a bheatha. Ach guidheam ort dean tòiseachadh.

† *Cluichead Mr Droch-dhuine cleas nodha.*

*Glic.* Ceart, mar sin ni mi. Faodaidh tu a chuimhneachadh gu'n d'innis mi dhuit ciod an staid anns an d'robh e airson airgiod mus do phòs e, agus cionnus a fhuair e bean bheartach, le a h-airgiod-sa gu'n do

phaidh e chuid fiachan. 'Nis 'n uair a 'phaidh e a chuid fiachan; air dh'a beagan airgid a bhi aige, air fhàgail chuir e 'n àird a rithist cho brisg 'sa chuir e a riamh, chum e bùth mhòr, chuir e air adhart malairt mhòr, agus ruith e a rithist glé fhada ann am fiachan; ach a nis cha b'ann ann am fiachan aon no dithis, ach ann am fiachan mhòran, air chor a's mu dheireadh gu'n d'thainig e gu bhi fo fhiachan mìltean de phuinnd *shasunnach*; agus mar so chaidh e air adhart rè seal fhada. Agus a chum leanmhuinn a chriochan ni b'fhearr, thòisich e a nis ri meòrachadh gu toileachadh na h-uile dhaoine, agus ri e-féin a dheanamh freagarach ri cuideachd sam bith: b'urrainn e a nis a bhi mar a bha iad-san, a ràdh mar a chanadh iadsan, 'se sin, nam bu mhiann' leis; agus reisd mhiannaicheadh e, dar a bhreithnich e, le deanamh mar sin, gu'm faodadh e an darna cuid an deanamh na'n luchd-ceannacha' no na'n luchd-creideis airson a bhathair. Ma dheilig e ri daoine onorach, (mar ri cuid de dhaoine onorach rinn e) reisd bhitheadh e mar a bhitheadh iadsan; chanadh e mar a chanadh iadsan; bhitheadh e do reir coslais stuam mar a bhitheadh iadsan; labhradh e mu cheartas agus dhiadhachd mar a labhradh iadsan; agus an aghaidh anameasarachd mar a labhradh iadsan; 'seadh, agus thaisbeanadh e cuideachd fuath fheuchainn dhoibhsan a thuirt, a rinn, no a bha air dhoigh eile ach onorach

† *Iomlanachdan Mhr Droch-dhuine.*

A rithist, 'n uair a thach'radh e 'nam measg-san a bha olc, reisd bhitheadh e mar a bhitheadh iadsan, ach ni bu duinte agus ni b'fhaicilliche, mur d'robh e cinnteach as a chuideachd: Nam bitheadh, bhitheadh e fosgailte, bhitheadh e mar a bhitheadh iadsan; chanadh e, damnaig iad, cuir fodha iad, mar a chanadh iadsan. Ma chàin iad daoine maith, mar sin b'urrainn ese a dheanamh; ma chàin iad diadhachd, mar sin b'urrainn ese a dheanamh; ma labhair iad gu draosta, gu faoin, gu diomhain, mar sin dheanadh

ese; ma bha iad airson òl, mionnan, striopachas, no ni sam bith de'n leithid sin de dhaoighearachd, mar sin bha ese. B'e so an nis an ceum anns an do shaltair e, agus b'urrainn e na h-uile a dheanamh cho seòlta, 'sa b'urrainn duine sam bith bha beò. Agus a nis smuainich se e-féin na dhuine foirfe; smuainich e gu'n d'robh e do ghnà na bhalachan gus a nis. Ciod a tha thu 'nis a' saoilsinn de Mhr Droch-dhuine?

*Fur.* Saoilsinn! c'uime, tha mi a' saoilsinn gu'n d'robh e na Ana-creidimheach; oir cha'n urrainn duine sam bith ach Ana-creidimheach so a dheanamh. Tha mi 'g ràdh, cha'n urrainn e bhith nach 'eil an duine a tha na leithid 'sa bha am Mr Droch-dhuine so, na thur Ana-creidimheach; oir esan a chreideas gu bheil aon chuid Dia no diabhol, flaitheanas no ifrinn, no bàs, agus breitheanas 'na dheigh, cha'n urrainn e a dheanamh mar a rinn Mr Droch-dhuine. Tha mi a' ciallucbadh, nam b'urrainn e na nithe so a dheanamh gun neo-thoileachas agus achmhasan coguis, 'seadh, mur d'robh aige bròn agus agartas-coguis air son an leithide de pheacaidhean gràineil as iad-so.

† *Cia mar a thainig Mr Droch-dhuine gu e-féin a mhealtuinn.*

*Glic.* Cha d'robh, bha e cho fada as o neo-thoileachas agus agartas coguis airson na nithe so, 's gu'n do mheas e iad na'n oirdhearcas a bhuaidhean, brìgh a chiall, fheartan ainneamh agus àraidh, an leithid 's nach b'urrainn ach tearc a thuiteadh air e-féin a bhi nam maighstirean orra. Uime-sin, air an son-san a rinn ctisgeadh agus stad aig nithe, agus nach b'urrainn ann an coguis, agus airson eagal bàis agus breitheanais, a dheanamh an leithide 'sa dheanadh esan, ghairmeadh e amadanan, agus òisichean diubh, agus thilgeadh e orra gu'n d'robh iad fo eagal le bruidhinn mu chuisean-eagail neo-fhaicsinneach; agus mhisnicheadh e iad, nam b'àill leo a bhi nan daoine da rìreadh, gu saothrachadh airson ruigsinn air a sheòltachd-sa so. Thoilicheadh e gu minig e-féin le smuaintean mu

ciod a b'urrainn e a dheanamh anns a chùis so, ag ràdh, an leth-stigh d' e-féin, is urrainn dhomh a bhi diadhaidh, agus mi-dhiadhaidh; is urrainn dhomh a bhi ni sam bith, no neo-ni; is urrainn dhomh mionnachadh, agus labhairt an aghaidh mionnachaidh; is urrainn dhomh breugan a dheanamh agus innseadh, agus labhairt an aghaidh deanamh agus innseadh bhreug; is urrainn dhomh òl, a bhi striopachail, a bhi neo-ghlan, agus a' mealladh, agus gun a bhi air mo thrioblaid'chadh air a shon: Nis tha mi 'gam mhealtuinn féin, agus na'm mhaighstir air mo raidean féin, agus cha'n e iadsan ormsa. Air so ràinig mi le mòran mheorachadh, mòr chùram, agus n'is mò a shaothair. Ach bhitheadh a bhruidhinn so maille ris féin a mhàin, ri a bhean, neach, bha fhios aige, nach fhaodadh innseadh, no 'nam measg-san a b'ionmhuinn leis, ris (bha fhios aige) am faodadh e ni sam bith a ràdh.

*Fur.* An do ghairm mi e roimhe na Ana-creidimheach? Faodaidh mi a ghairm a nis deamhan, no duine air a shealbhachadh le deamhan; mur d'robh le iomadh. Tha mi a' smuaineachadh nach urrainn a bhi air fhaotainn anns gach oisinn a leithid so a dh'fhear. Is fior, tha e air a ràdh mu Righ Ahas, "Gu'n do pheacaich e ni bu mhò agus ni bu mhò;" agus mu Ahab, "Gu'n do chreic se e-féin gu oibreachadh aingidheachd;" agus mu dhaoine Shodoim, "Gu'n d'robh iad nam peacaich glé mhòr 'am fianuis an Tighearna."

*Glic.* Na Ana-creidimheach bha e gunamharus, ma'tha a leithid a ni a's Ana-creidimheach anns an t-saoghal: ach airson uile chuid uaill a foirfeachd, agus tearuinteachd 'na aingidheachd, tha mi a' creidsinn gu'n do leag Dia, aig àman, a mhàn teine o neamh a steach do a choinsiens. Is fior, tha mi a' creidsinn, gu'n cuireadh e gu luath a mach e a rithist, agus gu'm fàsadh e ni bu chuthaicheile agus ni b'aingidh an deigh sin; ach thionnd so mar an ceudna a chum a sgriossa, mar an deigh so a dh'fhaodas tu a chluinntinn.

† *Tha iomadh ann a tha coslach ri Mr Droch-dhuine.*

Ach cha'n 'eil mise de d'inntinn-sa, gu a smuaineachadh nach 'eil ach tearc de a leithid anns an t-saoghal; mur 'eil thu a' ciallachadh a thaobh an tomhas aingidheachd a chum an d' ràinig e. Oir air dhòigh eile, gun amharus, tha pailteas de a leithid-sa; daoine de an inntinn cheudna, de na rùintean, agus de na choinsiens cheudna cuideachd, a chum an cuir an cleachdadh. 'Seadh, tha mi a' creidsinn gu'm bheil iomadh a ta ag oidhearpachadh air ruigsinn air an tomhas cheudna de dh'aingidheachd; agus tha iadsan uile mar a bha ese ann am breitheamhachd an lagha; cha mhò a ni an uireasbhuidh toisinn ifrinneil gu ruigsinn h-uige, an leithsgeul a ghabhail aig là a bhreitheanais. Tha fhios agad gu bheil anns na h-uile ealdhain cuid n'is ealanta na cuid eile; agus mar sin ann an seoltachd cho maith a's ann an cleachdadh na h-aingidheachd; tha cuid dà-fhillte, agus cuid seachdfillte, n'is mò 'nan clainn na h-ifrinn na cuid eile, (agus gidheadh *iad* uile 'nan clainn na h-ifrinn) air neo bhitheadh iad uile na maighstirean, agus gun fheoghainn sam bith dhiubh na'n scoilearan, ann an scoil na h-aingidheachd. Ach imridh maighstirean a bhith, agus imridh scoilearan a bhith: bha Mr Droch-dhuine na mhaighstir anns an ealdhain so, agus uime-sin tha a' leantuinn gu'n imreadh e a bhi na cheann-feadhna anns an diomhaireachd sin.

*Fur.* Tha thu ceart; oir tha mi a' breithneachadh nach h-urrainn cuid de dhaoine, ged a tha iad 'ga iarraidh, a bhi cho seolta ann a chleachdadh ri cuid eile, ach tha iad (mar a tha mi a' saoilsinn a tha iad air an gairm) na'n amadanan agus na'n ùmaidhean do chàch; cha riaraich an cinn agus an toinisg iad gu deanamh cho aingidh. Ach cha d'robh Mr Droch-dhuine a dh'easbhuidh ceann aingidh gu deilbh, cho maith ri cridhe aingidh gu deanamh a chuid aingidheachd.

*Glic.* Is fior; ach gidheadh a deirim, bithidh breith air a thoirt air an leithide de dhaoine, aig là a

bhreitheanais, cha'n ann a mhàin airson na tha iad, ach mar an ceudna airson na b'àill leo a bhith: oir ma 's peacadh smuain amaideachd, gun amharus is e iarrtas amaideachd peacadh a 's mo: agus ma tha an iarrtas n'is mò, imridh an oidhearp 'na dheigh a bhi n'is mò agus n'is mò. Esan a réisd nach 'eil na Ana-creidimheach agus na pheacach calanta, gidheadh ma dh'iarras e a bhi mar sin, ma dh'oidhearpaicheas e air a bhi mar sin, bheirear breith air agus dítear e do ifrinn airson a leithid de neach: oir tha an lagh a' toirt breith air daoine, mar a thuirt mi, do réir na b'àill leo a bhith. "Esan a dh'amhairceas air boirionnach a chum miannachadh na deigh, rinn e adhaltranas leatha mar tha 'na chridhe." Leis an riaghailt cheudna; esan a ghoideadh, tha e a' goid; esan a mhealladh, tha e a' mealladh; esan a mhionnaicheadh, tha e a' mionnachadh; agus esan a dheanadh adhaltranas, tha e a' deanamh mar sin: Oir tha Dia a' tabhairt breith air daoine do réir oibreachadh an inntinnean; agus ag ràdh, "Mar a ta e a' smuaineachadh, mar sin a ta e." 'Se sin, mar sin a ta e ann a chridhe, 'na rùintean, 'na thograidhean, 'na oidhearpan; agus tha lagh Dhé, tha mi 'g ràdh, a' gabhail greim de na rùintean, na tograidhean, agus na h-oidhearpan, eadhon mar a ta e a' gabhail greim de ghniomh na h-aingidheachd 'féin. Duine a réisd a ta ag iarraidh a bhi cho olc ri Mr Droch-dhuine, (agus iarrtasan a bhi cho olc, tha aig iomadh ann an cridheachan), ged nach ruigeadh e gu bràch air an iomlanachd sin ann an aingidheachd air an d' ràinig esan, gidheadh bithidh breith air a thoirt air mar a bhi na dhuine cho olc ris-san, do bhrìgh gu'n d'robh e 'na thograidhean a bhi na leithid do aon aingidh.

*Fur.* Ach cha'n fhaigh an àirde so de dh'aingidheachd ann am Mr Droch-dhuine a mach as m'inntinn. An suidheachadh cruaidh, ea-dòchasach so, no ciod e a chanas mi ris? fonn diabhlaidh cridhe, bha e annsan na steigh, na obair grunna, do na h-uile ghniomh airean a bha olc.

† *Ni droch cridhe droch duine.*

*Glic.* 'Se an cridhe, agus an aingidheachd chuthachail aige an stéigh aca uile. Tha Ana-creideamh, aidichte agus cleachdail, a' srutha araon a mach as a chridhe, 'seadh, agus na h-uile seòrs' uilc a thuilleadh orra. Oir cha'n iad droch gniomhairean a tha a' deanamh droch dhuine, ach tha e mar thà na dhroch dhuine a tha a' deanamh droch ghniomhairean Imridh duine a bhi aingidh mu'n urrainn e aingidhcachd a dheanamh: "Tha aingidheachd a' sruthadh o na h-aingidh." 'Se droch chraobh a ta a' giùlan droch thoradh. "Cha thional daoine dearcan-fiona deth droighean;' imridh an cridhe air an aobhar sin a bhi olc mu'n urrainn an duine olc a dheanamh, agus a bhi maith mus dean an duine maith.

*Fur.* Nis tha mi a'faicinn an aobhar airson an d'robh Mr Droch-dhuine cho suarrach, a's gu faighinn bean le cealgaireachd, agus a mi-ghnàthachadh cho coslach ri daoighear, 'n uair a fhuair e i: b'ann do bhrìgh gu'n d'robh e a roimhe le cridhe aingidh air ullachadh gu gniomhachadh aingidheachd.

*Glic.* Faodaidh tu a bhi cinnteach as; "oir o an leth-stigh, a cridhe dhaoine, a thig a mach droch smuaintean, adhaltranas, striopachas, murt, meirle, sannt, aingidheachd, mealltaireachd, macnus, droch shùil, toibheum, pròis, amaideachd: Tha na nithe so uile a' teachd o an leth a stigh, agus a' salachadh an duine." Agus tha duine, mar a dh'aomas inntinn aingidh e, a' deanamh feum diubh so, no aon sam bith diubh so, gu toileachadh ana-mhiann, gu cuir air adhart a rùintean, gu dioghladh a mhi-run, gu a dheanamh beartach, no gu e-fein a luidirgeadh ann an tlachdan agus fearas-chuideachd na beatha so: Agus iad so uile rinn Mr Droch-dhuine, eadhon gus a chuid a b'fhaide, do réir as mar a rinn cothrom, no sporan, no mealltaireachd a chobhair a chum a rùn fhaighinn.

*Fur.* Sporan! C'uime, cha b'urrainn e gun sporan a bhi aige gu deanamh ach beag na b'àill leis, air dha bean leis na h-uiread a dh'airgiod a phòsadh.

*Glic.* Cum thus an sin; bha cuid de pheacaidhean Mhr Droch-dhuine cosdail; mar a òl, a striopachas, agus a chumail droch cuideachd eile; ged bha e na dhuine aig an d'robh cus doighean gu faighinn airgiod, cho maith as cus doighean gu a chaitheamh.

*Fur.* An d'robh aige a réisd a leithid de cheaird mhaith, 's gu'n d'robh e na leithid de dhroch dhuine? No, an d'robh a ghairm cho buannachdail dh'à, as do ghnàth brù a sporain a chumail làn, ged bha e-féin na strogh'ear mòr?

*Glic.* Cha d'robh; cha b'e a cheaird a rinn e, ged bha aige ceaird ghrinn cuideachd. Bha aige rathad eile gu faighinn airgiod, agus sin làn a phocaidean an aon uair.

*Fur.* C'uime, tha mi a saoilsinn nach d'robh e na chreachadair, an d'robh e?

*Glic.* Bithidh mi gleidhteach 'nam chainnt a thaobh sin; ged thuirt cuid gu h-uaigneach mar gu'm marcaicheadh e a mach an tràs' 'sa rìst, 'san oidhch, ach cha d'robh fhios aig neach sam bith ach aige-féin ciod uime, agus thigeadh e dhachaidh uile salach agus sgìth an ath mhaduinn. Ach cha'n e sin an nì ris am bheil mi a' beachdachadh.

*Fur.* Guidheam ort leag a ris dhomh e, ma tha thu a' smuaineachadh iomchuidh gu'm bu chòir domh fios fhaighinn air.

*Glic.* Ni mi innseadh dhuit; b'e so e, bha aige seòltachd gu briseadh, agus làn a phòcaidean a dh'airgiod fhaighinn le briseadh.

*Fur.* Ach ciod e a tha thu a' ciallachadh le briseadh Mhr Droch-dhuine? Tha thu a' labhairt gu diomhair, nach 'eil thu?

† *Bha aig Mr Droch-dhuine seòl air briseadh agus airgiod fhaighinn air an doigh sin.—Brisead e.—Na thairg Mr Droch-dhuine do a luchd-creideas.—Bhuannaich Mr Droch-dhuine le briseadh.*

*Glic.* Cha'n 'eil, cha'n 'eil; tha mi a' labhairt gu soilleir: no, ma's àill leat e a bhi agad ann an cainnt

n'is soilleire, 'se so e: 'n uair chaith Mr Droch-dhuine le gleadhraich agus siùrs'achd a chuid bu mhò de *phòrsion* a mhna, thòisich e ri faireachdan nach b'urrainn e mòran ni b'fhaide seasamh air a luirgeanan anns a chùrs' beatha so, agus a cheann'achd agus a mheas (a leithid 'sa bh'aige) a chumail an àird anns an t-saoghal, ach le inneal nodha a bhrisidh. Uime-sin, air àm, thug e brùchd mhòr agus obainn a steach do fhiachan na h-uiread de dhaoine, gu luach mu thimchioll ceithir no cuig mìle punnd *sasunnach*, a' cuir air adhart aig an àm cheudna ceann'achd glé mhòr, le creic iomadh ni airson n'is lugha na a chosd iad da, gu faighinn malairt d'a, leis sin gu dalladh sùilean a luchd-creideis. Air do a luchd-creideas uime-sin fhaicinn gu'n d robh mòr obair aige, agus a' bruadar'chadh gu'n imreadh e fa dheireadh tionnda' gu buil glé mhaith dhoibh-san, dh'earb iad ris gu saor gun an-earbsa, agus mar sin rinn muinntir eile cuideachd, gu luach na bha air a luaidh a roimhe. ***Reisd***, 'n uair a dh'itich Mr Droch-dhuine a nead gu maith le bathar agus airgiod dhaoine eile, an deigh tìm beag brisead e. Agus gun dàil bha e air a sheirm gu'n do dhùin Mr Droch-dhuine 'n àird a bhùth, gu'n d'fhalbh e, agus nach b'urrainn e ni b'fhaide creic'. A nis mu'n àm an d'rainig a bhriseadh cluasan a luchd-creideis, bha aige le innleachd agus sloightireachd na bh'aige air a dheanamh cho cinnteach, 's nach b'urrainn a luchd-creideas beantuinn ri sgillinn. *Réisd*, an uair a sguir e, euread e a litirchean siucairichte brònach a chum a luchd-creideis, chum a leagadh ris doibh ciod e a thachair d'a, agus dh'iarr e orra gun a bhi cruaidh ris; oir gu'n do ghiùlan e do thaobh nan uile dhaoine inntinn onorach, agus gu'm paidheadh e cho fada 'sa bha e comasach. Nis cuiread e a litirchean le duine *a bha* an companas maille ris féin, *duine* a b'urrainn araon a chuid bu mheasa agus a b'fhearr a dheanamh de chor Mhr Droch-dhuine: a chuid a b'fhearr airson Mr Droch-dhuine, agus a chuid bu mheasa airson a luchd-

creideis; mar sin dar a thainig e h-uca, deanad e-bròn air an son-san, agus co'-bhron airson cor Mhr Droch-dhuine; ag innseadh dhoibh, a dh'easbhuidh nithe a thoirt gu luath gu co'-dhunadh, nach bitheadh Mr Droch-dhuine comasach air co'-leasachadh sam bith a dheanamh dhoibh; ach 'san àm sin araon gu'm b'urrainn, agus gu'm b'àill, agus sin gus a chuid a b'fhaide de a chumhachd; agus chum na crìche sin dh'iarr e gu'n tigeadh iad a nall h-uige. *Mar sin*, chomharraich a luchd-creideas da tìm, agus thainig iad a nall; agus aig an àm sin, thug ese ughdaras do fhear eile gu bruidhinn riu, ach cha'n fhaicid e-féin, mur b'ann air là Sàbaid, an d'eagal gu'n glacadh iad e gu h-obann le barandas. Mar sin bhruidhinn a riochd-fhear riu mu dheighinn an gnothaich ri Mr Droch-dhuine, air tùs ag innseadh dhaibh mu'n chùram mòr a ghabh Mr Droch-dhuine gu iadsan agus na h-uile dhaoine a thoileachadh airson ciod sam bith a bha e fo fhiachan dhaibh, cho fada 'sa bha e 'na chomas, agus cia beag a shaoil leis o chian ghreis a bhi anns a chor ìosal so. Thagair e fòs meudachd a chosdais, meudachd nan cìsean, olcas nan tìmean, agus na callan mòr a bh'aige le mòran diubh-san a chleachd a bhi a' ceannach' uaith, gu'n do bhàsaich cuid dhiubh ann a fhéich, gu'n d'robh cuid eile air ruith air falbh, agus airson iomadh dhiubhsan a bha beò, nach d'robh dùil aige ri aon fhàrdin uatha. Ach gidheadh gu'm feuchadh se e-féin na dhuine onorach, agus gu'm paidheadh e cho fada 'sa bha e comasach: agus ma bha iadsan deònach a thighinn gu cumhachan, gu'n deanadh esan co'-chòrdadh riu; oir nach d'robh e comasach air am paidheadh uile. Dh'fheòraich an luchd-creideas ciod a bheireadh e? Bha air a fhreagairt. Leth-chrùn 'sa phunnd shasunnach: Ris so thòisich iad ri bùiteach, agus esan ri ath-ùrachadh a ghearain agus a ghuidh'; ach cha'n éisdeadh an luchd-creideas; agus mar sin airson an tìm sin sgaoil an coinneamh gun soirbheachadh. Ach an deigh do a luchd-creideas a bhi ann am fuil fhuar

agus darna smuaintean a ghabhail, agus a bhi fo eagal gu'n cailleadh iad an t-iomlan, gabhadar ri darna deasboireachd, tigeadar cuideachd a rithist, agus le mòran a dh'fhacail, agus mòr spàirn, bhuannaich iad crùn 'sa phunnd shasunnach. Mar sin bha an t-airgiod air a thoirt a seachad, sgriobhaidhean fuasglaidh agus saoraidh o fhéich air an tarruing, an ainmean air an cuir riu, agus air an seulachadh, na leabhraichean air an dubhadh a mach, agus na h-uile nithe air an daingneachadh, agus a réisd b'urrainn Mr Droch-dhuine a cheann a chuir a mach air an doras a rithist, agus a bhi na dhuine ni b'fhearr na dar a dhùin e 'n àird a bhùth, air dh'a mìltean de phuinnd shasunnach a bhi aige le sin a dheanamh.

*Fur.* Agus an d'rinn e mar so da rìreadh ?

*Glic.* Rinn aon uair agus a rithist. Tha mi a' smuaineachadh gu'n do bhris e dhà no trì uairean.

*Fur.* Agus an d'rinn se e mus d'robh feum age air a dheanamh.

† *Cha'n 'eil leith-sgeul airson a mhi-onorachd.*

*Glic.* Feum ? Ciod e a tha thu a' ciallachadh le feum ? Cha'n 'eil feum aig àm sam bith airson duine do chluich sloightireachd. Rinn se e de dh'inntinn aingidh, a chum a luchd-creideas a mhealladh agus a charadh. Bha aige deth athair, agus fòs le a bhean, uiread 's air am faodadh e a bhi beò le saothair laghail, coslach ri duine onorach. Bha aige fòs 'n uair a rinn e am briseadh aingidh so (ged bha e na fhear anabarrach caithteach) uiread 'sa phaidheadh do a luchd-creideas an cuid féin gu fàrdin. Ach nam bitheadh e air deanamh mar sin, cha bhitheadh e air deanamh coslach ris féin, coslach ri Mr Droch-dhuine; nam bitheadh e, tha mi 'g ràdh, air déiligeadh coslach ri duine onorach, bhitheadh e air dol a mach a rathad Mhr Droch-dhuine. Rinn se e air an aobhar so de dh'inntinn mhi-onorach, agus a chum crioch aingidh, sin r'a ràdh, a chum's gu'm bitheadh aige, ge b'e sam bith cho mi-laghail air fhaighinn, ni leis an leanadh e a

chùpan agus a chailean, agus a bhi beò ann an cursa ana-mhiannan, eadhon mar a rinn e a roimhe.

*Fur.* C'uime, bu thur mhealladh so.

*Glic.* Bu mhealladh e da rìreadh. Cha ni sam bith eile an doigh brisidh so ach doigh n'is innealta de ghoid, de spùilleadh phòcaidean, de bhriseadh fosgailte bhùithtean, agus de thoirt o dhaoine sin ris nach 'eil aig aon eile gnothach sam bith. Ach ged shaoilid e furasda, tha e cruaidh ri iunnsachadh; cha'n urrainn duine aig am bheil coinsiens do Dhia no do dhuine, gu bràch a bhi na mhaighstir-ceird d'a anns an innleachd ifrinneil so.

*Fur.* O, a Dhuine! Ciod an duine aingidh a bha so!

*Glic.* Duine aingidh da rìreadh. Leis an innleachd so b'urrainn e innseadh cionnus a bheirear air daoine an cuid bathar a chuir do a bhùth, agus a réisd a bhi subhach sgillinn a ghabhail airson sin airson an do gheall e, mus 'n d'thainig e an sin, *gròt* a thoirt, tha mi 'gradh b'urrainn e a thoirt orra a bhi subhach gu gabhail crùn airson luach punnd sasunnach, agus mìle airson sin airson an do gheall e a roimhe ceithir mìle punnd a thoirt dhoibh.

*Fur.* Tha so a' dearbhadh nach d'robh aig Mr Droch-dhuine ach beag coinsiens.

*Glic.* Tha so a' dearbhadh nach d'robh aig Mr Droch-dhuine coinsiens idir; oir cha'n urrainn coinsiens, an t-srad a's lugha de choinsiens mhaith, so a ghiùlan.

*Fur.* Mus 'n téid sinn a bheag n'is fhaide ann an cùisean Mhr Droch-dhuine, leag dhomh iarraidh ort, ma's e do thoil, freagradh a thoirt dhomh do'n dà cheisd so.

1. Ciod e a tha thu a' faighinn ann am facal Dhé an aghaidh leithid cleachdaidh so Mhr Droch-dhuine.

2. Ciod a b'aill leat duine a ta ann am féich fhir-creideis a dheanamh, agus nach h-urrainn e aon chuid a phaidheadh d'a na tha aige air, no a dhol air adhart ann an déilig' n'is fhaide.

*Glic.* Freagraidh mi thu cho maith 'sa 's urrainn mi. Agus air tùs, do na cheud aon de do cheisdean, sin r'a ràdh, Ciod e a tha mi a' faighinn ann am facal Dhé an aghaidh leithid cleachdaidh so Mhr Droch-dhuine ?

*Freagradh.* Tha facal Dhé a' toirmeasg an aingidheachd so ; agus gu a dheanamh n'is gràineil' ann ar sùilean-ne, tha e 'ga cheangal ri meirle agus reubainn. " Na dean foill," a deir Dia, " air do nàbuidh, 's na creach e." Na dean foill, 'se sin, na meall, na car. Nis, gu briseadh mar so, 'se gu mealladh agus caradh le ceilg, ni, mar a tha thu a' faicinn, a tha air a thoirmeasg le Dia na flaitheanais. " Na dean foill air do nàbuidh, 's na creach e." Is gnè de mheirle agus reubainn, foill agus mealladh mar so a dheanamh. Tha e na chreach gu gràineil air a bhùth, agus na spùilleadh air a phòcaid : ni a tha gràineil do reuson agus do choinsiens, agus an aghaidh lagh nàduir. Is mìr rùnaichte de dh'aingidheachd e, agus air an aobhar sin na pheacadh dùbailte. Cha'n uarainn duine an aingidheachd mhòr so a dheanamh gu h-obainn, agus tre ionnsuidh ainneartach shàtain. Ese a ni am peacadh so, imridh e tìm a bhi aige gu smuaineachadh, a chum le innleachd gu'm faod e a dheanamh uamhasach, agus sin le breugan agus àrd cheilg. Ese a ni an aingidheachd so, imridh e an toiseach a ghur air a leabaidh, a cheann a bhualadh uime agus innleachd a dhéilbh làidir : air chor's gu coi'lionadh a leithid de dh'aingidheachd, imridh iomadh peacadh a bhi air an ceangal ris ; agus imridh iadsan cuideachd a dhol làmh air làmh gus am bi e air a choi'lionadh. Ach ciod a deir an sgriobtur ? " Na deanadh neach sam bith eucoir no mealltaireachd ann an cùis sam bith air a bhràthair ; de bhrìgh gur e 'n Tighearn a ni dioghaltas air an uile leithide sin." Ach tha an seòrs brisidh so na mhealladh air mo bhràthair ; 'se so a chuairteachadh mu'n cuairt, a chum's gu'n glac mi e 'n am lìon ; agus mar a thuirt mi, na innleachd gu mo bhràthair a chreach.

adh, agus a phòcaid a spùilleadh, agus sin le aont-san. Ni nach 'eil air an aobhar sin a' laghdachadh ach cho mòr n'is mò a' meudachadh, agus a' deanamh gràineil na h-oilbheum. Oir cha'n urrainn daoine a ta mar so gu carach air am mi-ghnàthachadh, iad-fein a chobhair: tha iad air an glacadh ann an lion cuilbheartach. Ach an so cuiridh Dia e-féin a chòmhrag, bithidh esan am fear dìoghlaidh, bithidh e am fear-dìoghlaidh air an uile a leithide sin, an darna cuid an so no ann an saoghal eile.

Agus so tha an t-abstol a' fianuis'chadh, far am bheil e 'g ràdh, " Ach esan a ni a mhearachd gheibh e airson a mhearachd a rinn e; agus cha'n 'eil spéis phears'chan :" 'se sin cha'n 'eil duine, bitheadh e na 's àill leis, ma bhitheas e ciontach de na pheacadh so, de dheanamh eucoir air, de mhealladh a, agus de dheanamh mearachd do a bhràthair, nach gairm Dia e gu cunntadh air a shon, agus nach paidh se e le dioghaltas air a shon cuideachd, oir cha'n 'eil spéis phears'chan.

Dh'fhaodainn a chuir ris, gu bheil am peacadh so, eadhon peacadh na dochair, na h eucoir, agus a mheallaidh air mo nàbuidh, coslach ris a cheud chleas sin a chluich an diabhol ri ar ceud phàrantan, (mar a bha an altair a thog Uriah airson Ahais, a'r a toirt o choslas na h-altair sin a sheas aig Damascus, gu bhi na dearbh shamhladh d'i). Mheall an nathair mi, ars' Eubha. Mheall Mr Droch-dhuine a luchd-creideas. Mheall an nathair Eubha le geallaidhean breugach de bhuannachd; agus mar sin rinn Mr Droch-dhuine a luchd-creideas a mhealladh. Thuirt an nathair aon ni agus chialluich e ni eile, dar a mheall e Eubha; agus mar sin rinn Mr Droch-dhuine, dar a mheall e a luchd-creideas.

An duine sin air an aobhar sin a tha mar so a' mealladh agus a' caradh a nàbuidh, tha e a' leanmhuinn eisempleir an diabhoil: tha e a' gabhail a shaimpleir uaith-san, agus cha'n ann o Dhia, o'n fhacal, no o dhaoine maith: agus so rinn Mr Droch-dhuine.

Agus a nis do do dherna ceisd; sin r'a ràdh, Ciod a b'àill leam duine a dheanamh a ta ann am féich fhir-creideis, agus nach urrainn aon chuid a phaidheadh, no a dhol air adhart 'na dhéilig n'is fhaide?

† *Cia mar a's còir dhaibhsan a ta briste deiligeadh ri an coinsienscan.*

*Freagradh.* An toiseach de na h-uile: Ma's e so a chor, agus fios aige air, na ruitheadh e aon sgillinn n'is fhaide ann am féich fhir-creideis; oir cha'n urrainn sin a bhi deanite le coinsiens mhaith. Esan aig am bheil fhios nach uarainn e paidheadh, agus gidheadh a ruitheas ann am féich, tha e le fios d'a a' deanamh dochair air, agus a' mealladh a nàbuidh, agus a' tuitcam fo bhinn facail sin Dhé. "Tha an t-aingidh a' gabhail an iasad, agus cha phaidh e a rithist." Seadh, n'is measa, tha e a' gabhail an iasad, ged, aig an dearbh àm cheudna, tha fhios aige nach urrainn e paidheadh a rithist Tha e mar an ceudna gu h-innleachdach a' toirt air falbh sin a's le a nàbuidh 'S e sin uime-sin a cheud ni a thairginn do a leithid gu thoirt fainear, na ruitheadh e n'is fhaide a steach do fhéich fhir-creideis.

2. An deigh so, thugadh e fainear cionnas, agus ciod iad na meadhonan leis an d'rohh e air a thoirt do leithid de chor 's nach b'urrainn e fhiachan ceart a phaidheadh; sin r'a ràdh, co dhiubh a thachair e le a neo-chùram féin ann a ghairm, le bhi beo ro àrda ann am biadh no aodach, le bhi a' toirt an iasad gu ro phailte sin nach bu leis féin, gu a chall; no le làimh agus breitheanas calamh Dhé.

Ma's e le rannsuchadh gu'm faigh e gu'm bheil so air tighinn air tre neo-chùram ann a ghairm, anacaitheamh ann a theaghlach, no an leithide sin, sothraicheadh e airson faireachdain de a pheacadh agus de 'aingidheachd, oir pheacaich e an aghaidh an Tighearna; air tùs, ann a bhi leisg ann an gnothach, agus gun a bhi ag ullachadh, sin r'a ràdh, de a chuid féin, le follus a ghruaidh, no doighean onorach eile,

airson muinntir a thigh féin. Agus 'san darna h-àit, ann a bhi ana-caithteach ann am biadh agus aodach anns an teaghlach, no ann an toirt an iasad do mhuinntir eile sin nach bu leis féin. Cha'n urrainn so a bhi deainte le coinsiens mhaith; tha e araon an aghaidh reusoin agus nàduir, agus air an aobhar sin imridh e a bhi na pheacadh an aghaidh Dhé. Tha mi 'g ràdh air an aobhar sin, ma's ann mar so a rinn am fear-fhiach so, na'm b'àill leis gu bràch a bhi beò gu sàmhach ann an coinsiens, agus gu comfhurtach ann a staid 'san àm ri teachd, irislicheadh se e-féin an làthair Dhé, agus gabhadh e aithreachas d'a aingidheachd so; oir "esan a ta leisg 'na obair, is bràthair e dhasan a ta na mhilltear mòr." A bhi leisg agus na mhilltear cuideachd, 'se a bhi mar gu'm b'eadh na pheacach dùbailte.

Ach a rithist, mar bu chòir do'n duine so rannsuchadh a steach do na nithe so, mar sin bu chòir d'a mar an ceudna do na so. Cionnus a thainig mi steach do'n rathad deiligidh so anns an do thuislich mi? An rathad e anns an d'thug mo pharantan an àird mi, a chum an do chuir iad mi 'am fhoghlumach, no do'n d'robh mi le freasdal air tùs air mo thilgeadh a steach? no an rathad e steach do'n do thoinn mi mi-féin, mar a bhi mi-thoilichte le mo cheud chrannchuir, do'n d'robh mi le Dia agus mo phàrantan air mo thilgeadh? Bu chòir do'n so a bhi gu h-iomchuidh air a thoirt fainear: Agus ma's e, air rannsuchadh, gu'm faigh duine gu bheil e a muigh as an àit agus a ghairm do'n d'robh e air a chuir le a phàrantan, no le freasdal Dhé, agus gu'n do thuislich e ann an rathad nodh, a roghnaich e, tre phròis agus fhuath do a cheud staid, a ghlacadh h-uíge; 'se a thuisleadh a pheacadh, toradh a phròis, agus comharradh breitheanais Dhe air airson e a dh'fhàgail a cheud staid. Agus airson so bu chòir d'a, mar airson ana-caitheimh, a bhi iriosal agus aithreachail an làthair an Tighearna.

Ach ma 'se le rannsachadh gu'm faigh e, nach h-ann le a h-aon diubh so a thainig a bhochduinn; ma 'se

le rannsuchadh onorach gu'm faigh se e mar sin, agus gur urrainn e a ràdh le coinsiens mhaith, cha deach' mi a mach as m'àit agus mo staid anns an d'rinn Dia le a fhreasdal mo chuir, ach dh'fhan mi maille ri Dia anns a ghairm anns an d'robh mi air mo ghairm, agus dh'oibrich mi gu cruaidh, agus chaith mi mo bheath gu stuam, bha mi air m'éideadh gu stuaim, agus cha do chuir mi gu dìreach no gu neo-dhìreach, air falbh maoin m'fhir-creideis; réisd thainig a thuiteam air le làmh ealamh Dhé, co dhiubh 's ann tre ràidean faicsinneach no neo-fhaicsinneach. Oir cuid a dh'uairean tha e teachd tre ràidean faicsinneach, cadhon, le teine, le meirlich, le call nì, no aingidheachd luchd-déiligidh peacach, agus an leithide sin; agus cuid a dh'uairean le meadhonan neo-fhaicsinneach, agus a réisd cha'n 'eil fios aig duine sam bith cionnus; tha sinn a mhàin a' faicinn gu bheil nithe a' dol, ach cha'n urrainn sinn fhaicinn ciod an rathad a tha iad a' dol. *Gle cheart*, 'nis saoileamaid gu bheil duine, le làimh ealamh Dhé, air a thoirt gu gaine, ciod e a dh'imreas e a dheanamh a nis?

Freagram, A rathad a's cinntiche 'se fathast a smuaineachadh, gur e so toradh peacaidh air-chorgin, ged, dh'fhaodadh, nach h-e peacadh ann an stiùireadh a ghairm, gidheadh de pheacadh air-choreigin eile: "Tha Dia a' tilgeadh air falbh maoin nan aingidh." Air an aobhar so irislicheadh se e-féin fathast an lathair a Dhé, do bhrìgh gu bheil a làmh air, agus canadh e, Ciod e am peacadh so airson am bheil làmh Dhé orm? Agus bitheadh e dìcheallach a chum fhaotuinn a mach, oir is e peacadh air-chor-eigin aobhar na breitheanais so: "Oir cha'n 'eil Dia gu deònach a' sàruchadh no a' cràdh clainn nan daoine." An darna cuid tha an cridhe gu ro mhòr air a shuidheachadh air an t-saoghal, no tha diadh'achd gu ro mhòr air a dearmad ann a theaghlach, no rud-eigin. Tha nathair anns an fheur, cnuimheag anns an luibh-sgaile, peacadh air-chor-eigin 'na uchd, airson am bheil Dia mar so a' buintean ris.

3. Air do'n so a bhi mar so deainte, smuainicheadh an duine sin mar so maille ris-féin: Dh'fhaodadh gu bheil Dia a nis a' caochladh mo chor agus mo staid anns an t-saoghal; leag e dhomh a bhi beò ann am *fasan*, ann an lànachd, agus ann am pailteas de mheas saoghalta: agus cha d'rinn mise a chum a ghlòire féin mar bu chòir domh deth a fhrithealadh maith sin dhomh-sa. Ach an uair a bha mi beò ann an ionaltradh làn agus reamhar, an sin thog mi 'n àird mo shàil. Air an aobhar sin tionndaidh e mi a nis do dh'ionaltradh bochd, a chum le caoileachd, agus acras, agus neo-inbheachd, agus uireasbhuidh, gu'n caith mi càch de mo lathachan. Ach deanadh e so gun ghearan agus gun fhrionas; deanadh se e ann an doigh diadhaidh, 'ga irisleachadh féin do bhreitheanas Dhé. "Deanadh an duine beartach gàirdeachas anns gu bheil e air a dheanamh iosal."

Is dleasnas so, agus faodaidh e a bhi na shochair dhaibhsan a ta fo làmh Dhé. Agus airson do mhisneachadh gus an obair chruaidh so, (oir is obair chruaidh i so), thoir na ceithir nithe so fainear.

1. 'Se so luidh gu ceart a mhàn fo làmh Dhé, agus an rathad gu a bhi air àrdachadh ann an tìm Dhé: 'Nuair a b'àill le Dia Iob do dhlùthachadh ris an ocrach, dhlùthaich e ris, agus thuirt e. "Thug an Tighearn uaith, agus thug an Tighearn air falbh, beannuichte gu'm bi ainm an Tighearna."

2. Thoir fainear, Gu'm bheil beannachdan ann fòs a tha an cois staid iosal, n'is mò na a tha fhios aig an t-saoghal uile. Tha aig staid bhochd tròcair bacaidh a' feitheamh oirre. Cha'n 'eil na bochdan (do bhrìgh gu bheil iad bochd) comasach air peacachadh an aghaidh Dhé mar a ta an duine beartach a' deanamh.

3. Is urrainn am bochd n'is mò shoilleire e-féin fhaicinn air a ghleidheadh le freasdal Dhé na am beartach, oir tha am beartach ag earbsa ann am pailteas a bheartais.

4. Dh'fhaodadh gu'n d'rinn Dia thusa bochd, do bhrìgh gu'm b'àill leis do dheanamh beartach: "Eis-

dibh mo bhraithrean gràidhichte, nach do thagh Dia bochdan an t-saoghail so, beartach ann an creideamh, agus nan oighreachan air an rioghachd a gheall e dhaibhsan a ghràdhaicheas e ?"

Tha mi dearbhte, na'n deanadh daoine air am bheil làmh so Dhé, mar so gu sàmhach luidhe a mhàn agus iad-féin irisleachadh foidhe, gheibheadh iad n'is mò de shìth, 'seadh, n'is mò de bheannachd Dhe a' feitheamh orra innte, na tha fhios aig a chuid a's mò de dhaoine. Ach is doilich an caibdeal so, agus air an aobhar sin cha'n 'eil dùil agam gu'n dean mòran aon chuid a leughadh le taitneas, no iarraidh mo chomhairl a ghabhail.

Air dhomh mar so labhairt air an duine bhriste, do a thaobh fein, labhraidh mi 'nis air do thaobh mar a tha buinte aige ri a luchd-creideas.

Anns an ath àit, uime-sin, leagadh e air an rathad a's onoraiche de dhéiligeadh ri a luchd-creideas, agus imridh sin, tha mi a' smuaineachadh, a bhi mar so:

† *Déiligeadh onorach ri luchd-creideas.*

Air tùs, deanadh e gu tìmeil a chor a leagadh ris doibh, agus mar an ceudna deanadh e dhoibh na trì nithe so.

1. Iarradh e orra gu cridheil agus gu neo-chealgach maitheanas airson an dochair a rinn e orra.

2. Tairgeadh e dhaibh *na h-uile*, eadhon na h-uile ni a th'aige anns an t-saoghal ; na falaicheadh e ni sam bith, rùisgeadh se e-féin gu a chuid eididh air an son ; na cumadh e fàinne, spàin, no rud sam bith uath.

3. Mar riaraich aon de na dhà so iad, tairgeadh e dhoibh a chorp, gu bhi aig an toil, eadhon, an darna cuid prìosunachadh fhulang aig an toil-sa, no a bhi aig an seirbhis, gus an dean e, le saothair agus turus, cosnasachadh dhoibh mar a smuainicheas iad ann an reuson iomchuidh, a mhàin rud-eigin a ghleidheadh a mach as a shaothair, airson cobhair a theaghlaich bhochd agus shàruichte, do am bheil e ann an reuson,

agus coinsiens, agus nàdur, fo fhiachan cùram a ghabhail. Mar so ni e dhoibh na's urrainn e de cho'-leasachadh, airson an dochair a rinn e dhoibh ann am milleadh agus an caitheamh am maoin.

Le mar so a dheanamh, tha e 'ga irisleachadh féin do shlat Dhé, 'ga earbsa féin ri toil a fhreasdail; 'seadh, le mar so a dheanamh, tha e a' tilgeadh a chor 'san àm a ta a làthair agus ri teachd ann an sgùird a luchd-creideis, agus a' fàgail an iomlan de a riaghladh do'n Tighearn, eadhon mar a dh'orduicheas agus a dh'aomas e an cridheachan gu a dheanamh riu. Agus bitheadh sin an darna cuid gu maitheadh dh'à, no gu sin a th'aige a ghabhail airson co'leasachadh: no a chorp a chuir na luidhe fo an-shocair, air an doigh so no an doigh sin, a réir an lagh'; nam b'urrainn e, tha mi 'g radh, an t-iomlan mar so fhàgail do Dhia, bitheadh a chrioch na's àill leatha, bithidh aig an duine sin sìth 'na inntinn 'na dheighe. Agus bithidh co'fhurtan na staide sin (a bhitheas nan co'fhurtan a ta an cois còireachd, ceartas, agus dleasnas) n'is mò dh'à-san, a chionn iad a bhi n'is mò do réir diadhachd, na is urrainn na co'fhurtan a ta nam measan de ana-ceartas, de chealgaireachd, agus mhealltaireachd a bhith. Thuilleadh air sin, 'se so an rathad gu earbsa ri Dia caoimhneas a bhi air fheuchainn dh'à le breith a luchd-creideis, (oir is urrainn esan a thoirt orra a ghnàthachadh gu caoimhneil) agus nì se e dar a bhitheas a ràidean taitneach ann a shealladh: "'Nuair a thaitneas ràidean duine ris an Tighearn, bithidh a naimhdean ann an sìth ris:" Agus gu cinnteach, airson duine do shireadh gu deanamh co'leasachadh, airson dochairean deainte, gus a chuid a's fhaide de a chomas, leis na thà e, na th'aige, agus na tha e a' mealtuinn anns an t-saoghal so, 'se an rathad is fearr, anns a chor sin, agus do thaobh an nì sin, anns an urrainn duine a bhi aig an àm so gniomhach.

Ach esan a ta a' deanamh air dhoigh eile, tha e a' fantuinn ann a pheacadh, a' diùltadh a bhi air a

riaghailt'chadh le freasdal Dhé, a' roghnachadh staid àrda, ged nach h-ann air a faighinn ann an slighe Dhé; 'n uair is i toil Dhé, gu'n teidheadh e mhàn do staid iosal; 'seadh, a deir e gu h-ea-dòchasach ann a chridhe agus 'na ghniomhairean, bithidh mi mo fhear-roghnachaidh féin, agus sin ann am rathad féin, ciod sam bith a thachaireas no leanas air *lorg* sin.

*Fur.* Thuirt thu gu maith ann am inntinn-sa. Ach na'm bitheadh Mr Droch-dhuine an so an tràsa, nach b'urrainn e cuir an aghaidh na thuirt thu, agus a ràdh, Siubhail agus teagaisg do bhraithrean, a ta nan luchd-aidich, an teagasg so, oir tha iadsan, mar a tha mise, ciontach de bhriseadh; 'seadh, tha mi ealamh gu a smuaineachadh, mu 'n sin a ta thus' a' gairm mo rathad foilleil brisidh, eadhon, de bhriseadh mus 'eil aca feum air briseadh. Ach mur 'eil iad mar sin, gidheadh tha iad ciontach de dhearmad 'nan gairm, de bhi beò n'is àirde, araon ann am biadh agus aodach, na a ni an ceaird agus an teachd a steach, a chumail an àird. Thuilleadh air sin, gu bheil iad a' briseadh, tha fios gu glé mhaith aig an t-saoghal uile *air*; agus gu bheil aca an t-seòltachd gu tagair airson saoradh o fhiachan le paidheadh earruinn diubh, tha e gu glé aithnichte do dhaoine; agus gu bheil e cleachdach maille riu gu ceil an cuid anairt, an cuid miasan, an cuid seudan, (agus tha e gu bhi air a smuaineachadh, cuid a dh'uairean airgiod agus bathair cuideachd,) tha e cho cumanta ri ceithir uibhean airson sgillinn. Agus mar so tha iad a' mealladh dhaoine, a' truailleadh an coinsiens, a' peacachadh an aghaidh an aidmheil, agus a' deanamh, tha aobhair eagail, an ana-mhiannan ann an so uile, agus an coi'lionadh, na crioch dhaibh. Tha mi 'g ràdh, na'm bitheadh Mr Droch-dhuine an so gu cuir na d'aghaidh mar so, ciod am freagairt a bheireadh tu dh'à?

*Glic.* Ciod? c'uime, chanainn, tha mi an dòchas nach dean duine maith sam bith, no duine de choinsiens mhaith, no duine aig am bheil aon chuid, eagal

Dhé, spéis do chreideas na diadh'achd, do shìth pobuill Dhé, no do thearnadh anaim féin, mar so.

Luchd-aidich, faodaidh e bhith gu bheil an leithide de luchd-aidich ann, agus cò air thalamh a's urrainn a leasachadh? Tha siùrsaigean ann de na h-uile dath. Ma dh'aidicheas daoine, agus an aideachadh a dheanamh na *each-fàlaich* gu mealladh an nàbuidhean de am maoin, mar a rinn Mr Droch-dhuine e-féin, 'nuair a mheall e ise a ta a nis le bròn na bean aige, cò a's urrainn a leasachadh? Bha na h-eaglaisean o shean air am plàigheadh le an leithide, agus air an aobhar sin cha'n iongantach ged 'eil na tìmean cunnartach duilich so mar sin. Ach comharraich cionnus a ta an t-abstol 'ga chainnteachadh: "Cha'n e sin a mhàin, ach, a ta sibh a' deanamh dochair agus foill, agus sin air 'ur bràithrean: nach 'eil fhios agaibh nach sealbhaich luchd deanamh na h-eucorach rioghachd Dhé? Na bithibh air 'ur mealladh, cha mho a shealbhaicheas aon chuid luchd-striopachais, no luchd-iodhal-adhraidh, no luchd-adhaltranais, no luchd-macnuis, no luchd-neo-ghlaine mhi-nàdurach, no meirlich, no muinntir shanntach, no luchd-misge, no luchd-càineidh, no luchd-foreigne, rioghachd Dhé."

Cha bhi a h-aon diubh so air an tearnadh anns a staid so; cha mhò a shaoras an aidmheil iad o achmhasan nam muinntir dhiadhaidh, dar a bhitheas iad air an deanamh soilleir air a bhi nan leithide *sud*. Ach an aidmheil cha'n urrainn dhuinne a leasachadh: Cionnus a's urrainn dhuinn a leasachadh, ma chuireas muinntir as an leth féin ainm muinntir naomh, muinntir dhiadhaidh, muinntir eudmhor, muinntir fhéinaicheadh, no an leithide sam bith eile de dh'ainmean urramach? agus an fheadh a ta iad mar so 'gan ainmeachadh féin, gu'm bitheadh iad na sloightirean a's mò airson na h-uile olc, peacadh, agus daoighearachd a b'urrainn iad a dhealbh, cò a's urrainn a leasachadh? Is fior, tha iad na'n sgainnil do'n diadh'achd, nan cràdh dhoibhsan a ta de chridheachan onorach, nan oilbheum do'n t-saoghal, agus nan clach-

thuisiidh do'n bhuidhean lag; agus tha na h-oilbheuman so air tighinn, a' tighinn, agus thig iad, ged a dheanar na h-uile a's urrainn an saoghal a dheanamh: "; ach anaoibhinn dhoibhsan tre an tig iad." Bitheadh, air an aobhar sin, cùl air a chuir ri an leithide sin de luchd-aidich, leis na h-uile fìor Chriosdaidhean, agus bitheadh iad air an cunntadh am measg daoine truaillidh ud an t-saoghail, ris am bheil iad, le an leithide de ghniomhairean, n's mo choslaiche. 'Siad dasean Mr Droch-dhuine.

Oir tha iad nan nàire do'n diadh'achd; tha mi 'g ràdh, gu bheil an luchd-meallaidh, 'bùth-chreachaidh, pocaid-spùillidh so, nan nàire do'n diadh'achd, agus bu chòir do mhuinntir dhiadhaidh a bhi fo nàire dhiubhsan. Tha Dia a' cuir a leithid a dh'aon 'am measg amadanain an t-saoghail; air an aobhar sin na cuireadh Criosduidhean iad 'nam measg-san a ta glic airson flaitheanais: "Mar a shuidheas a chearcthomain air uibhean, agus gun eòin a thoirt asda, mar sin esan a gheibh beartas, agus cha'n ann le còir, fàgaidh se iad ann am meadhon a lathachan, agus aig a chrioch bithidh e na amadan." Agus an duine fo thoirt-fainear is e aon dhiubh so, agus air an aobhar sin imridh e sealltuinn airson tuiteam leis a bhreitheanas so.

Na fhear-aidich! agus a' cuir an gniomh an leithide so de dhaoighearachd! cha'n 'eil a leithid a dh'aon fiùghail gu giùlan an ainm sin n'is fhaide. Faodaidh sinn a radh ri an leithide, mar a labhair am fàidh ri an leithide, eadhon, ris na ceannairciche a bha ann an tigh Israeil. "Siubhailibh-se, riaraicheadh gach duine a chuid iodhalan:"—Mur éisd sibh ri lagh agus teistneas Dhé, a chum treòrachadh 'ur beathan an deigh so: "Ach na truaillibh ainm naomh Dhé tuille le 'ur tabhartais, agus 'ur iodhalan."

Siubhlaibh, a luchd-aidich, siubhlaibh. Fàgaibh dhibh aideachadh, mur treòruich sibh 'ur beathan do réir 'ur n-aideachaidh. Is fearr gun aideachadh, no

aideachadh a dheanamh na each-folaich do pheacadh, do cheilg, do'n diabhol, agus do ifrinn.

Cha'n 'eil steigh agus riaghailtean na diadh'achd a' ceadachadh ni sam bith de'n leithide sin: "Gabhaibh ruinn," a deir an t-abstol, "cha d'rinn sinn dochair air duine sam bith, cha do thruaill sinn duine sam bith, cha do mheall sinn duine sam bith:" Ag innseadh, nach bu chòir iadsan a ta ciontach de dheanamh dochair, de thruailleadh, no de mhealladh neach sam bith, a bhi air an gabhail a steach do cho'-chomuinn nan naoimh, no idir a steach do àireamh cumanta bhraithrean maille riu.

Cha mhò is urrainn daoine, le an uile dheas-chainnt, agus ùr-labhairt, iad-féin a dhearbhadh iomchuidh airson rioghachd na flaitheanais, no nan daoine de choinsiens mhaith air thalamh. O! an dion-chainnt dhiadhaidh sin aig Samuel: "Feuch an so a ta mi," ars esan, "togaidh fianuis 'nam aghaidh, fa chomhair an Tighearna, agus an lathair aon ungte: cò esan o'n d'thug mi a dhamh? no cò esan o'n d'thug mi 'asal? no cò esan air an d'rinn mi mealladh? cò esan air an d'rinn mi foireigin?" agus mar sin air adhart. B'e so gu deanamh coslach ri duine de choinsiens mhaith da rireadh: agus ann an leagadh so gu ràdh *an t-sluaigh*, bha e cho fìrinnichte ann an coinsienscan a cho'thionail, 's nach b'urrainn iad ach le aon ghuth, mar le aon bheul, briseadh 'mach comhladh, agus a radh, "Cha d'rinn thu mealladh oirnn, cha mhò a rinn thu foireigin oirnn."

Na fhear-aidich, agus a' mealladh! Air falbh leis! Cha bu chòir do fhear-aidich a bhi fo fhéich do dhuine sam bith ni sam bith ach gaol. Bu chòir de dh'fhear-aidich nithe ullachadh, cha'n ann de chuid dhaoine eile, ach de a chuid féin, de fhaighinn onorach féin, agus sin cha'n e a mhàin ann an sealladh Dhe, ach nan uile dhaoine; a chum gu'n sgiamhaich e teagasg Dhe ar Slanuigh'ear anns na h-uile nithe.

*Fur.* Ach nan seideadh Dia air fear-aidich ann a mhaoin agus *ann* a ghairm, agus gu'm bitheadh e air

ruith a mach mus bitheadh fhios aige, an imir e a bhi air a chunntadh a bhi coslach ri Mr Droch-dhuine, agus luidhe fo na mhasladh cheudna mar esan?

*Glic.* Cha'n imir: Ma rinn e gu dleasnach na b'urrainn e gu a sheachnadh. Tha e so-dheanta airson lòng a dhol fodha 'sa mhùir, an deigh uile dhichill an stiùiradair a's seòlta fo fhlaitheanas *a bhi air a chleachdadh.* Agus mar so, mar a tha mi a' saoilsinn, bha e maille ris an fhàidh, a dh'fhàg a bhean aige ann am féich, gu cuir a clainn an cunnart a bhi nan tràillcan leis an luchd-creideas. Cha d'robh e na dhuine caithteach, no na aon a bha air a thoirt do mhealladh, oir a deir an sgriobtur, " gu'n d'robh eagal Dhe air ;" gidheadh mar a thu'irt mi, bha e air ruith a mach n'is mò na a b'urrainn ise a phaidheadh.

† *Tha Dia cuid a dh'uairean a' séidcadh air a phobull féin.*

Nan séideadh Dia air duine, cò a b'urrainn a leasachadh ? agus ni e mar sin cuid a dh'uairean, a chionn gu'n caochaill e 'frithealaidhean a fhreasdail ri daoine, agus do bhrìgh gu'n dearbh e an gràsan: 'Seadh, fòs, do bhrìgh gu'n tilg e thairis na h-aingidh le a bhreitheanais ; agus tha na nithe so uile air am faicinn ann an Iob. Ach a réisd bu chòir do'n bheachd-smuainteachadh so earail air daoine an aire a thoirt gu'm bi iad onorach, d'eagal gu'n tig so orrasan airson am peacaidh. Bu chòir d'a mar an ceudna earail orra an aire a thoirt nach seòladh iad n'is fhaide a steach do'n t-saoghal, na's urrainn iad ann an rathad onorach le meadhonan gnàthaichte, gu diadhaidh a dhol as o chunnart, oir n'is fhaide a steach, n'is mò an tuiteam. Bu chòir d'a mar an ceudna an teagasg gu beannachd Dhe iarraidh air an oidhearpan, an oidhearpan onorach agus laghail. Agus bu chòir d'a a chuir orra sealltuinn dicheallach ri an ceuman, a chum, ma's e 'nan imeachd gu'n cluinn iad an dĕith a' gniogadaich, gu'm faod iad gu tìmeil a dhol air an ais a rithist.

Air do na nithe so a bhi air an toirt fainear, agus gu dligheach air an cuir an cleachdadh, ma sheideas Dia air duine, reisd bitheadh e toilichte, agus le Iob dlùthachadh ris an òcrach: thoireadh e do na h-uile an dlighean, agus na cathaicheadh e an aghaidh freasdal Dhe, (ach gu 'ma fearr leis e-fein irisleachadh fo a làmh chumhachdach) a ta a' tighinn gu a rùsgadh lomnochd agus lom; oir esan a ta a' deanamh air dhoigh eile, tha e a' cathachadh an aghaidh Dhe, agus a' cuir an ceill gu bheil e na choigreach do'n sin le Paul: Is aithne dhomh araon cionnus a bhi ìosal, agus is aithne dhomh mar an ceudna pailteas a mhealtuinn: anns gach àit, agus anns na h-uile nithe, tha mi air m'iunnsachadh, araon a bhi làn agus a bhi acrach, araon pailteas a shealbhachadh agus uireasbhuidh fhulang."

*Fur.* Ach cha chuireadh Mr Droch-dhuine, tha mi a' creidsinn, an difir so eadar nithe carach agus na nithe ud a tha a' tachairt de dh'eiginn.

*Glic.* Mar cuir esan, cuiridh Dia, cuiridh coinsiens; agus sin cha'n e mhàin a choinsiens fein, ach coinsiensean an fheoghainn ud eile a chunnaic an t-slighe, agus do'm b'aithne firinn staid a leithid de neach.

*Fur. Is ceart, ach* fàgamaid a chùis so aig an àm so, agus tilleamaid a rithist gu Mr Droch-dhuine.

*Glic.* Le m'uile chridhe theid mi air m'adhart gu toirt dhuit eachdraidh de na tha fathast ri aithris dhuit de a bheath, a chum ar treòrachadh gu ar co'-labhairt mu dheighinn a bhàis.

*Fur.* Ach guidheam ort dean e leis cho mòr a dh'aith-ghearrachd 'sa 's urrainn dhuit.

*Glic.* C'uime; am bheil thu sgìth de m'aithris air nithe?

*Fur.* Cha'n 'eil, ach is maith leam mòran a chluinntinn ann an tearc de bhriathran.

*Glic.* Tha mi 'g aideachadh nach 'eil mi nam fhear seòlta air an doigh sin, ach gidheadh cho aith-ghearr 'sa 's urrainn mi, theid mi troimh na th'agam ri aithris de a bheath; agus a rithist tòisichidh mi le a dheil-

igeadh cealgach (mar a roimhe a dh'fheuch mi ri a luchd-creideis, mar sin) ri a *chustomairean*, agus a bhuidhean ud ris an d'robh aige air dhoigh eile ri deiligeadh.

† *Tuille de dheiligeadh mealltach Mhr Droch-dhuine. Gnathaich e cothromaichean mealltach.*

Dh'éilig e le cothromaichean agus tomhasan meall-tach. Chum e cothromaichean agus tomhasan gu ceannach' leò, agus cothromaichean agus tomhasan gu creic' leo: bha iadsan leis an do cheannaich e ro mhòr, bha iadsan leis an do chreic e ro bheag.

Thuilleadh air sin, b'urrainn e ni a ghnàthachadh de'n goirear làmh-chleas, ma bha aige ri a dheanamh le cothromaichean agus tomhasan dhaoine eile, agus leis an innleachd sin a thoirt orra, co dhiubh a cheannaich no a chreic e, seadh, ged a dh'amhairceadh a *chustomair* no a *cheannaiche* air, tionnda gu a bhuannachd fhéin.

A thuilleadh air sin, bha aige an t-seòltachd gu cunntadh gu mearachdach ri daoine, co dhiubh a b'ann le cothrom no tomhas, no airgiod, agus gu minig dheanadh se e a chum a bhuannachd shaoghalta féin agus an call-san: Ciod a tha thu a' ràdh ri Mr Droch-dhuine a nis?

Agus ma bha 'r an amharus nach d'robh e creideasach 'na dheiligeadh, bha aige a sheirbhisich ullamh, a thug e 'n àird ri a rùn, a dh'fhianuis'cheadh agus a mhionnaicheadh ri a leabhair no fhacal: B'e so cleachdadh Mhr Droch-dhuine: Ciod a tha thu a' smuaineachadh de Mr Droch-dhuine a nis.

*Fur.* A' smuaineachadh! Cha'n urrainn mi a' smuaineachadh ach gu'n d'robh e air fhàgail d'a-féin, na dhuine aingidh; oir bha na nithe so, mar a nithe eile, nan nithe aingidh; mar is còir breith a bhi air a thoirt air a chraobh, do réir a measan; réisd imridh e a bhith gu'n d'robh Mr Droch-dhuine na dhroch craobh. Ach guidheam ort, airson tuille toileachadh dhomh, feuch dhomh a nis le facal Dhé, olc a chleach-

daidh so aige; agus an toiseach mu dheighinn a ghnàthachadh cothromaichean agus tomhasan meallta.

*Glic.* Olc a chleachdaidh sin? Tha olc a chleachdaidh sin a' taisbeanadh do na h-uile sùil: Tha na Cinnich, a tha beò coslach ri brùidean ann am mòran de nithe, a' fuathachadh agus a' gabhail gràin de leithid so a dh'aingidheachd. Deanadh duine uiread ri sealltuinn air na nithe so mar a theid e seachad, agus chì e gu leòir annta o sholus nàduir gu a thoirt air gràin a ghabhail de chleachdadh cho suarrach, ged ghràdhaich Mr Droch-dhuine e.

*Fur.* Ach feuch dhomh rŭd-eigin a mach as an fhacal na aghaidh, am feuch thu?

*Glic.* Ni mi gu deònach e. Agus an toiseach seall do'n t-Seann-Tiomnadh: "Cha dean sibh," ars' Dia an sin' "eas-ionracas sam bith ann am breitheanas, ann an slat-thomhais, ann an cothrom, no ann an tomhas. Meidhean ceart, cothromaichean ceart, ephah cheart, agus hin cheart bithidh agaibh." 'Se so lagh Dhé, agus sin, do'm bu chòir do nah-uile dhaoine, a réir lagh na tìre, a bhi umhailt'. Mar sin a rithist: "Bithidh agaibh meidhean ceart, agus ephah (soitheach tomhais) cheart," agus mar sin air adhart.

'Nis air dhomh an lagh fheuchainn dhuit, feuchaidh mi mar an ceudna a nis dhuit cionnus a ta Dia a' gabhail a bhi a' fiaradh o sin: "Cha'n 'eil meidh mheallta maith: tha meidh mheallta na gràinealachd do'n Tighearn." Tha aig cuid cothromaichean ceart, ach meidhean meallta; agus a bhrìgh nam meidhean meallta so, le an cuid cothromaichean ceart, tha iad a' mealladh na tìre: Uime sin, tha Dia an toiseach de na h-uile ag àithneadh a mheidh a bhi air a deanamh ceart: Meidh cheart bithidh agad; air neo faodaidh iad a bhi, 'seadh tha iad, nam mealltairean ged tha an cothromaichean ceart.

'Nis, air dh'a àithneadh gu'm bitheadh aig daoine meidh cheart, agus fhianuis'chadh gu bheil meidh mheallta na gràinealachd do'n Tighearn, tha e a' dol air

adhart mar an ceudna a dh'ionnsuidh cothrom agus tomhas.

† *Tha an lagh ag àithneadh do dhaoine a bhi onorach 'nan cothromaichean agus 'nan tomhasan.*

Cha bhi agad ann do phoc caochla' seòrs cothròmaichean, cothrom mòr agus cothrom beag; 'se sin aon gu ceannach' leatha, agus aon eile gu creic leatha, mar a bh'aig Mr Droch-dhuine. Cha bhi agad 'na do thigh caochla' soithichean tomhais, *soitheach* mòr agus *soitheach* beag," agus iad so bha aig Mr Droch-dhuine mar an ceudna, "ach bithidh agad cothrom iomlan agus ceart; soitheach-tomhais iomlan agus ceart bithidh agad, a chum gu'm buanaichear do lathachan anns an fhearann a tha'n Tighearn do Dhia a' toirt dhuit. Oir na h-uile a ni an leithide de nithe," 'se sin, a ghnàthaicheas cothromaichean agus tomhasan meallta, "agus na h-uile a ni gu h-eas-ionraic, tha iad nan gràinealach do'n Tighearn." Faic a nis araon cia pailt, agus cia pungail a ta an sgriobtur ann a chùis so, ach theagamh gu'n cuirear an aghaidh so, ag ràdh, gur seann lagh so uile, agus air an aobhar sin nach 'eil ni sam bith aige ri a dheanamh ruinne fo an Tiomnadh Nodha. (Cha'n e gu bheil mi a' smuaineachadh gu'n cuir thusa, a nàbuidh na aghaidh mar so): *Ach*, do'n chunnuil amaideach so, deanamaid freagairt a thoirt. Air tùs, Esan a ta a' deanamh an cunnuil so, ma tha e 'ga dheanamh a chum ughdaras nan teagaisgean ud a thilgeadh thairis, tha e a' leagadh ris gur e féin ceud mhac brathair no peathair-athair no mathair Mhr Droch-dhuine: oir tha duine ionraic deònach air labhairt gu h-urramach mu na fàithntean ud. Cha'n 'eil aig an duine sin uime-sin, tha mi an amharus, ach beag coinsiens, ma tha a bheag sam bith idir a ta maith, a tha mar so a' cuir an aghaidh an teagaisg *ud*: Ach seallamaid do'n Tiomnadh Nodha, agus an sin chì sinn cionnus a tha Criosd a' daingneachadh an ni ceudna: 'San àit am bheil e a' fàithneadh gu'n deanadh daoine do bhuidhean eile tomhas maith, a' gabhail a

steach ann mar an ceudna iad do dheanamh cothrom maith; ag innseadh do an leithide 'sa tha a' deanamh mar so, no dhaibhsan nach 'eil 'ga dheanamh, a chum gu'm bi iad air am misneachadh gu a dheanamh: "Tomhas maith air a dhitheadh a mhàn, agus air a chrathadh ri cheile, agus a' cuir thairis, bheir daoine ann 'ur n-uchd; oir leis an tomhas le an tomhais sibh, bithidh e air a thomhas dhuibh a rithist:" eadhon, araon o Dhia agus o dhuine. Oir mar a dh'fheuchas Dia a dhiomb an aghaidh an duine mheallta, le toirt air falbh eadhon sin a th'aige, mar sin bheir e thairis an duine meallta do'n fhear fhòirneart, agus glacaidh am fear-fòirneart uaith, cho maith 'sa ghlac ese o a nàbuidh: uime-sin tha sgriobtur eile ag ràdh, "N uair a sguireas thusa do dheiligeadh gu mealltach, deiligidh iadsan gu mealltach riutsa." Gu'm bheil aig an Tiomnadh Nodha mar an ceudna rannsuchadh a steach do dheiligeadh dhaoine, 'seadh, eadhon le an cothromaichean agus an tomhasan, tha e soilleir o na comhairlean cumanta so; "Na deanaibh mealladh; na deanaibh breug aon do aon eile; na deanadh duine sam bith eucoir air a bhràthair ann an cùis sam bith; oir is e Dia fear-dioghlaidh an uile leithide sin: Ciod sam bith a nì sibh, deanaibh e gu cridheil, mar do'n Tighearn, a' deanamh na h-uile *ni* 'na ainm-sa, chum a ghlòir;" agus an leithide sin. Tha na comhairlean agus na faithntean so uile a' sealltuinn do thaobh ar beath agus ar còmhradh 'm measg dhaoine, a thaobh ar déiligeadh agus ar malairt, agus mar sin air lorg sin tha iad a' toirmeasg deanadais mhealltach, chealgach, 'seadh na h-uile dheanadais a tha truaillidh.

Air dhomh mar so ann am facal no a dhà fheuchainn dhuit gu bheil na nithe so olc, feuchaidh mi dhuit 'san ath àit, airson a dhearbhadh orra-san a ta 'gan gnàthachadh, c'àit am bheil iad ri bhi air am faotuinn.

1. Cha'n 'eil iad ri bhi air am faotuinn ann an tigh an duine mhaith agus dhiadhaidh, oir tha esan, mar a tha a Dhia, 'gam fuathachadh; ach tha iad ri bhi air am faotuinn ann an tigh luchd-deanaimh an uile, a

leithid 'sa tha tigh Mhr Droch-dhuine. "Am bheil," a deir am fàidh, "fathast ulluidhean na h-aingidheachd ann an tigh an aingidh, agus an tomhas gann a ta gràineil?" Am bheil iad an sin fathast, gun bhacadh o thoirmeasg Dhé, gun bhacadh o chomharraidhean feirge Dhé 'nan aghaidh-san a ta a' deanamh an leithide de nithe? O cia ain-dheònach a tha duine aingidh gu leagadh as peacadh milis, peacadh buannachdail, dar a tha aige greim deth! Tha iad a' cumail teann cealg, tha iad a' diùltadh a leagadh as.

2. Cha'n 'eil na cothromaichean agus na tomhasan mealltach ri am faotuinn ann an tigh nan tròcairiche, ach ann an tigh luchd na fòirneart, ann an tigh-san a ta a' gràdhachadh a bhi a' foireigineachadh: "Tha meidhean na mealltaireachd 'na làmh; tha e a' gràdhachadh a bhi a' foireigineachadh." Tha e air a thoirt do fhoireigin agus do fhoirneart, air an aobhar sin tha e a' gnàthachadh an leithide de nithe aingidh 'na ghairm. 'Seadh, tha e na dhearbh mhealltair, agus mar a bha air a luaidh a roimhe mu bhriseadh Mhr Droch-dhuine, mar sin a deirimse 'nis, mu a ghnàthachadh nan cothromaichean agus nan soithichean tomhais meallta so, tha e cho olc, cho suarrach, ri goid sporain, no spuilleadh phòcaid; oir a ta e na reubainn shoilleir, tha e a' toirt air falbh o dhuine sin a's leis féin, eadhon luach a chuid airgid.

3. Cha'n 'eil na cothromaichean agus na soithichean tomhais mealltach ri à bhi air am faotuinn ann an tigh an leithide 'sa ta a' cobhair brù, agus a ta a' cuibhrigeadh leasraidh nam bochd, ach ann an tigh an leithide 'sa *dheanadh* da rìreadh an slugadh an àird; "Cluinnibh so, O sibhse a ta a' slugadh an àird nam feumaich, agus a' toirt air bochdan na tìre fàillneachadh, ag ràdh, C'uin a bhitheas a ghealach ùr air falbh, a chum gu'n creic sinn biteal? agus an t-Sàbaid, a chum gu'n cuir sinn a mach cruineachd, a' deanamh an ephah beag agus an t-seceil mòr:" a' deanamh an tomhas beag agus a phrìs mòr, "agus a deanamh na meidhean mearachdach le ceilg, a chum gu'n cean-

naich sinn na bochdan airson airgiod, agus na feumaich airson paidhir bhròg; 'seadh, agus a' creic' deireadh a chruineachd? Mhionnaich an Tighearn air oirdheirceas Iacoib. Gu cinnteach cha di-chuimhnich mi aon sam bith de an oibrichean." Cho fuathach agus gràineil a ta an nì so ann an sealladh Dhé.

4. Tha Dia a' gabhail gràin de smuaintean a ghairm diubh-san a ta a' gnàthachadh cothromaichean agus tomhasan meallta, ainm sam bith eile, ach gur muinntir neo-ghlan, *ain-diadhaidh*, *mhi-naomh*, iad, no an leithide sin: "Am meas mise glan iad," a deir esan, "le pòc nan cothromaichean mealltach? "Cha mheas, air chor sam bith, tha iad nam muinntir neo-ghlan, tha an làmhan air an truailleadh, tha buannachd mhealltach 'nan tighean, fhuair iad na th'aca le sanntachadh droch shannt, agus airson sin imridh *iad a bhi*, agus bithidh iad air am meas 'am measg nan neoghlain, 'am measg muinntir aingidh an t-saoghail.

Mar so tha thu a' faicinn cia làn agus soilleir a tha facal Dhé, an aghaidh a pheacaidh so, agus 'nan aghaidh-sa a ta 'ga chleachdadh. Agus air an aobhar sin tha Mr Droch-dhuine airson gu'n do chleachd e leis na nithe so mar so a bhi a' creachadh agus a' caradh a nàbuidhean, gu ceart air a dhiùltadh o 'ainm a bhi aige ann an aireamh a bhuidhean dhiadhaidh, agus 'nam measg.

*Fur.* Ach tha mi dearbhte nach 'eil a bhi a' cleachdadh nan nithe so, agus a bhi a' deanamh leo mar so gu mealltach, air a mheas na olc cho mor le cuid.

*Glic.* Cò dhiubh a tha e air a mheas na olc no na mhaith, le daoine, cha shuim e, tha thu a' faicinn, leis na sgriobtuirean, breitheanas Dhé air. Cha d'robh e air a mheas na olc le Mr Droch-dhuine, cha mhò a tha e le neach no muinntir sam bith a tha a' saltradh 'na cheuman. Ach tha mi ag ràdh, cha shuim cionnus a mheasas daoine nithe, leanadhmaidne ri breitheamhachd Dhé. Agus gu h-àraidh, do bhrìgh 'nuair a sguireas sinne sinn-féin de chothromachadh

agus de thomhas do bhuidhean eile, a réisd cothromaichidh agus tomhaisidh Dia araon sinne agus ar gniomhairean. Agus dar a nì e mar sin, mar a nì e gu goirid, a réisd anaoibhinn dh'à-san ris am bi air a ràdh ris-féin, agus ri a ghniomhairean mar so leis-san: "Tecel, tha thu air do cho-thromachadh anns na meidhean, agus tha thu air d'fhaotuinn uireasbhuidheach." Dioghlaidh Dia an cuid uile mheallaidh air an cinn féin, 'n uair a dhùineas e iad a mach as a làthaireachd, fhàbhar, agus oighreachd gu bràch agus gu bràch.

*Fur.* Ach tha e na iongantas, o'n b'e cleachdadh cumanta Mhr Droch-dhuine a bhi a' deanamh mar so, nach d'rinn cuid air chor-eigin fhaotuinn a mach agus a chronachadh airson a chuid aingidheachd so.

† *Mar a mheall Mr Droch-dhuine, agus mar a cheil e a mhealladh.*

*Glic.* Airson a chuid mhòr de mhuinntir chaidh e air falbh gu sgiobalta le a dhaoighearachd. Oir le a mheidh, a mheidh mheallta, agus a chothrom maith, agus le a lamh-chleas a chum buannachd, mheall e cuid a dh'uairean beagan, agus cuid a dh'uairean na bu mhò, a chuid bu liugha ris an d'robh aige ri a bhi a' déilgeadh : a thuilleadh air sin, iadsan a ta a' gnàthachadh an t-seòilteachd uile so, tha iad an darna cuid an leithide 'sa tha a' dalladh dhaoine le coslas de dhiadhachd, no am fear-ceannach' a charadh a mach le briathran gleadhrach. Imridh mi aideachadh nach d'robh Mr Droch-dhuine cho seòlta aig an toiseach ; 'se sin, gu a dheanamh le coslas de dhiadhachd ; oir a nis thòisich e air fàs lòm, (ged a tha cuid de a bhràithrean seòlta gu leòir air an doigh so, 'seadh, agus de a pheathraichean cuideachd ; oir dh'innis mi dhuit aig an toiseach gu'n d'robh mòran ann diubh, agus cha d'robh aon idir dhiubh maith) ; ach airson glagaireachd, airson mionnachadh, airson deanamh bhreug, nan deanadh na nithe so cothrom agus tomh-

as, cha bhitheadh dì dhiubh air *customairean* Mhr Droch-dhuine.

*Fur.* Réisd tha e coslach gu'n do chum e cothromaichean maith agus meidh olc; *Ceart, ach* bha sin ni b'fhearr na iad araon a bhi olc.

† *Cothromaichean maith agus droch mheidh, mùr domhainn de dh'fhoill.*

*Glic.* Cha d'robh idir. 'Sann an sin a luidh doimhneachd a cheilg; oir ma fhuair neach sam bith aig àm sam bith coire gu'n do ghnàthaich e gu cruaidh iad, agus gu'n d'robh iad a dh'uireasbhuidh an cothrom de nithe, fhreagradh esan, C'uime! nach fhac sibh iad air an cothromachadh? nach creid sibh 'ur suilean féin? ma tha sibh an amharus a thaobh mo chothromaichean-sa, guidheam oirbh giùlanaibh iad an taobh an àill leibh, cumaidh mise an aird iad a bhi maith agus ceart. An ni ceudna chanadh e mu dheighean a shligean. Mar sin dhall e na h-uile le a mheidh.

*Fur.* Is cuilbheart so da rìreadh; ach mar a tha thus' ag ràdh, imridh mar an ceudna rud-eigin a bhi air a dheanamh no air a ràdh, gu dalladh leis; agus so tha mi a' breithneachadh a bha aig Mr Droch-dhuine.

*Glic.* Thà, bha aige iomadh doigh gu dalladh; ach cha d'robh e riamh sgiobalta ris le a bhi a' deanamh ball-amhairc de dhiadhachd, (ged mheall e a bhean aige leis sin); oir bha e, gu h-àraidh leo-san a chomhnuich am fagus d'a, ro-aithnichte gu sin a dheanamh, ged a bhitheadh e a' clùdaireachd ris cho maith 'sa b'urrainn e. Ach tha cuid a tha nan àrd dhaoighearan air an doigh so; bithidh iad a réir coslais, beò beath iomlan gu diadhaidh, agus gidheadh bithidh iad ciontach de na peacaidhean ro-uamhasach so; agus gidheadh cha'n 'eil an diadhachd innte féin car n'is measa, no fathast a fior luchd-aidich. Ach mar a deir *Luther*, Ann an ainm Dhé tha na h-uile cron a' tòiseachadh. Oir cha'n 'eil aig cealgairean doigh sam bith eile gu

toirt an cuid uile gu abachadh, ach le gnàthachadh agus measgadh ainm Dhé agus diadhachd leis sin. Mar so tha iad air tighinn gu a bhi mar bhallachan gealaichte; oir leis a gheal so, geal na diadhachd, tha salachar an gniomhairean air fhalach. Mar so mar an ceudna tha iad air tighinn gu a bhi mar uaighean nach faicear, agus iadsan a ta a' dol thairis orra, (aig am bheil ri a dheanamh riu) cha'n 'eil iad a' toirt an aire dhoibh, ach a' fulang iad féin a bhi air am mealladh leo; 'seadh, ma dh'éireas, mar a dh'éireas cuid a dh'uairean, amharus ann an cridhe a cheannachadair mu thimchioll an cothrom agus an tomhas bu chòir d'a a bhi aige, fuiligidh e a dhearbh mhothachaidhean a bhi mar an ceudna air am mealladh, le diadhachd a cheannuiche ath-ghairm gu inntinn, agus a smuaineachadh gu deimhin nach h-e a cheannuiche ach e-féin a tha a muigh; oir cha'n 'eil e a' bruadar'chadh gur h-urrainn a cheannuiche mealladh a dheanamh. Ach ma gheibh an ceannachadair am mach e, agus ma ni e soilleir gu'n do mheall se e, a réisd bithidh e air a leigheas le co'leasachadh a bhi air a dheanamh dh'a, agus theagamh gu'm bi a choire air a chuir air a sheirbhisich, agus an leithide sin; agus mar sin seasaidh Maighstir Mealltair airson duine onórach ceart ann an sùil a *chustomair*, ged an ath-uair gu'n spùill e a phòcaid a rithist.

Tha cuid a' tagair cleachdadh airson am mealltaireachd, mar gu'm b'urrainn sin an saoradh fa chomhair cathair bhreitheanais Dhé; agus tha cuid eile ag ràdh, gu'n d'thainig e h-uca-san airson na h-uiread, ged a tha uireasbhuidh araon a thaobh cothrom agus tomhas; ach anns na nithe so uile tha làmh-chleasan; no mur 'eil, imridh an leithide fios a bhi aca, gur e sin a ta " gu h-iomlan ceart, a dh'imreas iadsan a dheanamh." Nam bithinn-sa mi-féin air mo mhealladh le leth-chrun umha, am bu chòir domh air an aobhar sin neach eile a mhealladh leis sin? ma tha so olc anns an iomlan, tha e mar an ceudna olc anns na h-earainn.

ean. Uime-sin, ge b'e sam bith doigh a ta 'r a' déiligeadh riut ann do cheannach', gidheadh imridh tusa déiligeadh gu ceart ann an creic, no tha thu a' peacachadh an aghaidh d'anaim, agus tha thu air tighinn gu a bhi mar Mhr Droch-dhuine. Agus bitheadh fhios agad, nach fiù e nì sam bith leithsgeul a dheanamh de chleachdadh. Cha'n e cleachdadh, ach coinsiens mhaith, a chobhaireas aig cathair bhreitheanais Dhé.

*Fur.* Ach tha mi dearbhte, nach 'eil sin a tha air fhaighinn le daoine air an doigh so, a' deanamh ach beag maith dhoibh.

*Glic.* Tha mi de d'inntinn airson sin; ach cha'n 'eil so air a thoirt fainear leo-san a ta mar so 'nan inntinn; oir ma's urrainn iad fhaighinn, ged gheibheadh iad, mar a deir sinn, an diabhol agus na h-uile, le am faighinn, gidheadh tha iad toilichte, agus measaidh iad gu bheil am faighinn mòr.

Beag maith! c'uime, am bheil thu a' saoilsinn gu bheil iad a' toirt fainear sin? Cha'n 'eil; cha'n 'eil n'is mò na a tha iad a' toirt fainear ciod a ni iad 'sa bhreitheanas, aig latha Dhé Uile-chumhachdaich, airson am faighinn mearachdach na tha iad a' faighinn, agus 'se sin dìreach gun ni sam bith idir.

Ach gu toirt dhuit freagairt n'is dìriche. Tha a ghnè fhaighinn so cho fad as o dheanamh dhoibh beag maith, 's nach 'eil e a' deanamh dhoibh maith sam bith idir; do bhrìgh leis sin gu bheil iad a' call an anaman féin; "Ciod a bhuannachd a ni e do dhuine ged a choisneadh e an saoghal uile, agus 'anam féin a chall?" Tha e a' call a réisd, tha e a' call gu mòr a ta a' faighinn a reir an doigh so. 'Se so an duine a ta glic airson sgillinn agus aimaideach airson punnd; 'se so esan a ta a' call a luing mhaith airson luach boinn-sea de bhìgh; a ta a' call 'anaim airson beagan de 'n t-saoghal. Agus a réisd ciod a tha e a' faighinn leis sin, ach call agus dìubhail? Mar so tha e a' faighinn, no gu h-àraidh a' call mu thimchioll an t-saoghail ri teachd: ach ciod e a tha e a'

faighinn anns an t-saoghal so ach saothair agus bròn, cràdh spioraid, agus mealladh? Tha sùil aig daoine ri sonas ann am faighinn, tha mi a' ciallachadh ri sonas aimsireil; ach an duine a ta mar so a' faighinn, cha bhi sin aige. Oir ged a dh'fhaodas oighreachd a' bhi a réir an doigh so gu cabhagach air a faighinn aig an toiseach, gidheadh cha bhi a crioch sona no beannaichte. Tha iad 'ga tionail da rìreadh; agus a smuaineachadh a cumail cuideachd: ach ciod a deir Solomon? tha Dia 'ga tilgeadh air falbh. "Cha'n fhuiling an Tighearn do anam an ionraic gort fhulang; ach tilgidh e air falbh maoin nan aingidh."

An ùine, mar a thuirt mi, 'am bheil iad 'ga mealltuinn, cha dean i dhoibh maith idir; ach fada, gu cinnteach, cha'n fhaod iad i a bhi aca. Oir ni Dia an darna cuid a' toirt air falbh ann an tìm am beatha, air neo anns an ath ghinealach, do réir sin le Iob: Faodaidh e (an t-aingidh) a h-ullachadh, ach cuiridh an t-ionracan air i, agus roinnidh an neo-chiontach an t-airgiod."

Thoir fainear so mar an ceudna a ta sgriobhte anns na Gnàthfhacail: "Fàgaidh duine maith oighreachd do chlainn a chlainne, agus tha maoin a pheacaich air a thaisgidh 'n àird airson an fhìrean." Ciod a réisd a tha e a' faighinn leis sin, a tha a' faighinn le meadhonan mi-onorach? Cuime, tha e a' faighinn peacadh agus corruich, ifrinn agus damnadh: agus a nis innis dhomh cia mòr a tha e a' faighinn.

'Se so, tha mi 'g ràdh, a tha e a' faighinn; air chor 's, mar a deir Daibhidh, gu'm faod sinne a bhi dàna gu a ràdh cuideachd: "Dh'amhairc mi an t-aingidh ann am mòr shoirbheachadh, agus air ball mhallaich mi 'àite-còmhnuidh:" oir cha'n urrainn e soirbheachadh maille ris. A bhi làn agus mòr-chuiseach, agus gnothach a dheanamh rè seal faodaidh e, ach rùnaich Dia gu'n leagh araon esan agus a shoirbheachadh coslach ri sàill; agus faodaidh duine sam bith, a bheir an aire, fhaicinn mar sin. Feuch an duine eas-ionraic, ann an rathad ana-ceartais, a' faighinn mòran, agus

'ga luchdachadh féin le criadhach thiugh, ach air ball tha e a' seargadh, a' seacadh, agus caithidh eadhon esan, no an ath-ghinealach as, agus pillidh iad gu bochduinn.

Agus bhàsaich am Mr Droch-dhuine so, agus cha'n urrainn neach sam bith innseadh cò dhiubh a b'fhiach no nach b'fhiach e fàrdin *dar a bhasaich e*, ged bu mhòr a chleasan innleachdach agus seòlta gu faighinn airgiod.

*Fur.* Bha aige na h-uile dhroch chleasan, tha mi a' smuaineachadh, a bha comasach airson duine a bhi aige, gu faighinn airgiod; shaoileadh neach gu'm bu chòir d'a a bhi beartach.

*Glic.* Tha thu a' cunntadh ro theann, ma tha thu a' cunntadh gur iad so uile a dhroch cleasan gu faighinn airgiod; oir bha aige tuille a thuilleadh orra sud.

† *Tuille de dhroch-cleasan Mhr Droch-dhuine:—Innleachd eile leis am meallar.*

Ma bha a *chustomairean* ann a leabhraichean, (agus bu chruaidh a bhitheadh a chùis n ur bitheadh iad aige an sin; aig a chuid bu lugha ma smuainich e gu'm b'urrainn e buannachd sam bith fhaighainn diubh), réisd bhitheadh e cinnteach a chuid bu mheasa *a chuir orra*, eadhon bathar glé olc, gidheadh chuireadh e a mhàn air a shon a phrìs aig an d'robh a chuid a b'fhearr ri a chreic: coslach riusan a chreic deireadh a chruithneachd, no chuid bu mheasa de na chruithneachd; a' deanamh an t-secel mòr, gidheadh a' togail an àird a phrìs; b'e so doigh Mhr Droch-dhuine. Chreiceadh e bathar nach do chosd dh'a faisg air a phrìs a b'fhearr, airson uiread as airson as do chreic e a chuid a b'fhearr uile. Bha aige fòs innleachd gu measgadh a bhathar, a chum 's gu'm falbhadh sin a bha olc leis an an-earbsa bu lugha.

Thuilleadh air sin, ma phàidh a *chustomairean* aig àm sam bith airgiod dh'a, sealladh iad riu-féin, agus ri an luchd-eòlais, oir bu ghnàthach leis oidhearpachadh air gairm airson a phàidhidh sin a rithist, gu h-àraidh ma smuainich e gu'n d'robh dùil ri creach' a dhean-

amh leis sin, agus a réisd gu cinnteach mur b'urrainn iad gu leòir de dhearbhachd a phàidhidh fheuchainn, dh'imreadh iad a phaidheadh a rithist. Cuid a dh'uairean leagadh an ceannachadair onorach a chùis gu fianuis a sheirbhisich airson dearbhachd paidhidh an airgid, ach bha iadsan air an iunnsachadh an àird leis gu a ràdh a réir inntinn *féin*, ceart no mearachd; air chor 's nach b'urrainn e fuasgladh sam bith fhaighinn air an doigh sin.

*Fur.* Tha e na nì olc, 'seadh na nì gràineil do dhuine an leithide de sheirbhisich a bhi aige. Oir le an leithide de mheadhonan faodaidh *customuir* bochd a bhi air a mhilleadh agus gun fhios aige cionnus a chiobhaireas se e-féin. Mo thruaighe! ma bhitheas am maighstir cho mi-choinsienseach, 'sa tha mi a' breithneachadh a bha Mr Droch-dhuine, gu gairm airson airgiod dà uair agus ma mhionnaicheas a sheirbhiseach gur fiach gun phaidheadh i, c'àit am bheil cobhair sam bith airson a leithid de dhuine? innidh e a dhol fodha, cha'n 'eil slànuchadh ann d'à.

† *A sheirbhisiche thoiribh an aire do na briathran so.*

*Clic* Tha so glé olc; ach bha so na chleachdadh, agus sin o chian céudan de bhliadhnachan. Ach ciod a deir facal Dhé? "Peanasaichidh mi iadsan uile a ta a' léum air a stairsnich, a ta a' lionadh tighean am maighstirean le ain-neart agus le ceilg.

Bha aig Mr Droch-dhuine mar an ceudna an innleachd so. Na'm b'urrainn e cothrom fhaighinn air duine, 'se sin, mur fhaodadh a cheannachadair a dhol uaith, no mur b'urrainn a cheannuidheachd a bha dh'easbhuidh air aig an àm *sin* a bhi gu cothromach ri fhaighinn ann an àit eile; réisd sealladh e ris féin; gu cinnteach bheireadh e air streangan a sporain gu'n gniogadh iad; chuireadh e air a dh'aindheon gun truas no coinsiens sam bith.

*Fur.* B'e sin foirneart, nach b'e? Guidheam ort cluinneam do bhreth air foirneart, ciod e, agus c'uin air a dheanamh.

† *Mu fhoirneart.*

*Glic.* 'Se foirneart a bhi a' sgrudhaigeadh o dhaoine n'is mò na tha, le lagh Dhé no dhaoine, ceart; agus tha e air a dheanamh cuid a dh'uairean leo-san a tha 'an ofig, mu thimchioll tuarasdalan, duaisean, agus an leithide sin: ach tha e n'is ro-chumanta air a dheanamh lé luchd-déiligidh, a nì, gun choinsiens sam bith, 'n uair a bhitheas añ cothrom aca, an nàbuidh a chreach'. Agus mar so bha Mr Droch-dhuine na fhear-foirneart; oir ged nach d'thug e air falbh a dh'aindheon, mar bu ghnàthach le maoir agus cléirich a dheanamh; gidheadh bha aige a chothroman, agus a leithid a dh'ain-iochd gu an gnàthachadh, 's gu'm bitheadh e gu minig, ann a rathad, a' toirt airgiod a dh'aindheon a mach a pòcaid a nàbuidh. Oir na h-uile duine a ta a' deanamh creach' de chothrom air éiginnean a nàbuidh, gu toirt uaith le ain-neart n'is mò na ann an reuson agus coinsiens, do réir prìs nithe aig an àm, a's fhiach a leithid de cheannuidheachd, faodaidh e gu glé cheart a bhi air a ghairm na fhear-foirneart, agus breth a bhi air a thoirt air mar neach aig nach 'eil oighreachd sam bith ann an rioghachd Dhé.

*Fur.* Is ceart, bha an Droch-dhuine so na thruaghan dubh.

*Glic.* Mar so thuirt thu gu minig a roimhe. Ach a nis air dhuinn a bhi ann an co'labhairt mu dheighinn so, thoir dhomh cead a dhol beagan air m'adhart. Tha againn mòran de mhuinntir anns an dùthaich cuideachd a ta beò rè an lathachan ann an cleachdadh *an fhoirneart*, agus mar sin fo chiont an fhoirneart: Muinntir, mo thruaighe! a smuainicheas na thàmailt a bhi mar sin air am meas.

† *Ciod iad luchd-foirneart.*

Mar airson eisempleir: Tha neach bochd ann a ta a chomhnuidh, saoilidh sinn, na h-uiread de mhìltean o an fhéill; agus tha an duine so a dh'uireasbhuidh ceathramh mine, punnd ime, no mulachag chàise, air

a shon féin, a bhean, agus a chlainne bhochd: Ach air dh'a a bhi a chòmhnuidh cho fada as o an fhéill, ma théid e gus an fhéill caillidh e obair latha, ni a bhitheas ochd no deich sgillinn de chall d'a, agus is rud-eigin sin do dhuine bochd. Mar sin falbhad e a dh'ionnsuidh aon de a mhaighstirean no a bhana-mhaighstirean airson na tha e dh'uireasbhuidh, agus iarrad e orra a chobhair le a leithid de nì. Cobhraidh, cannad iadsa, faodaidh tu fhaighinn; ach leis sin bheir iad fàsgadh dh'a, theagamh a thoirt air uiread (no n'is mò) a phaidheadh air a shon aig an dachaidh, 'sa 's urrainn iad fhaighinn *air a shon* dar a bheir iad e cùig mìle gu féill; 'seadh, agus sin cuideachd airson deireadh am bathair. Ach ann an so tha na mnathan gu h-àraidh 'sa choire, ann an creic an cuid ime agus càise, agus an leithide sin. 'Nis, tha so na ghné de dh'fhoirneart, tha e na dheanamh creach' de dh'eigin nam bochd, is e a bhi a' bleith an aodainnean, a bhi 'gan ceannach agus 'gan creic.

☞ Ach osceann na h-uile, 'ur luchd-déiligidh a ta a' ceannach' lòn an duine bhochd na mhòr earrannan, agus 'ga chreic ris a rithist airson buannachdan mhi-reusontach, le a chreic na earrannan beaga, tha iad air faighinn a steach do rathad (an tòir air prìs ghionaicheil,) gu cluich an innleachd air a leithid le fòirneart. Tha mi a' ciallachadh an leithide 'sa tha a' ceannach' an àird ìm, càise, uibhean, muic-fheoil *reisgte*, agus an leithide sin, nan earrannan mòra, agus 'ga chreic a rithist (mar a their iad ris) na luachan sgillinn, na luachan dà-sgillin, na luachan bonn-sea, no an leithide sin, ris na bochdan, fada na seachduin an deigh do'n fhéill a bhi air dol thairis.

Tha iad so, (ged nach dìt mi iad uile,) iomadh dhiubh, a' sgobadh agus a' teannachadh nam bochd leis an t-seòrs déiligidh olc so. Tha iad so a' sgrios a bhochd, a chionn gu bheil e bochd, agus tha sin na pheacadh cràiteach: "Esan a ni fòirneart air a bhochd gu meudachadh a bheartais féin, agus esan a bheir do na bheartach, thig *iad* gu cinnteach gu uireasbhuidh."

Uime-sin a deir e a rithist, " Na creach am bochd a chionn gu bheil e bochd, agus na dean fòirneart air an truaghan anns a gheata; oir tagraidh an Tighearn an cùis, agus creachaidh e anam na muinntir a chreachas iad."

Och nach h-ann a bheireadh esan a ta a' fàsgadh agus a bleith aodainn nam bochd an aire do'n dà sgriobtur so! An so tha air a bhagairt sgrios oighreachd, 'seadh agus anam cuideachd, na muinntir a ni fòirneart air a bhochd. An anam chì sinn n'is fearr c'àit, agus ciod an cor anns am bheil sin, dar a bhitheas là a' bhreitheanais air tighinn; ach airson oighreachdan an leithide, tha iad gu gnàthach a' tionnda' gu luath gu dus; agus cuid a dh'uairean cha'n 'eil fios aig duine sam bith, cia mar a tha *sin* a' tachairt.

Thuilleadh air sin, tha iad so nan luchd-ocair; 'seadh, tha iad a' gabhail ocair airson biadh; nì a thoirmisg an Tighearn. Agus a chionn nach h-urrainn iad cho maith a dheanamh air là na féille, air an aobhar sin ni iad e, mar a thuirt mi, 'n uair a bhitheas an fhéill thairis; oir a réisd tha na bochdan a' tuiteam 'nam beòil, agus tha iad air an éigneachadh gu a bhi aca, mar a's urrainn iad, airson am feum, agus tha iad a' cuir romha, gu'm paidh iad gu slàn air a shon. Theagamh gu'm faigh cuid coire *dhomh* airson mi do ghabhail gnothaich mar so ri cùisean mhuinntir eile, agus airson mo shealltuinn a steach do uaigneasan an aingidheachd. Ach ri an leithide sin chanainn, O'n tha an leithide de ghniomhairean olc, is mithich iad a bhi air am fuadach a mach as an t-saoghal: Oir na h-uile a ta a' deanamh an leithide de nithe tha iad ag oilbheumachadh an aghaidh Dhé, a' deanamh mearachd air an nàbuidh, agus coslach ri Mr Droch-dhuine, a' brosnachadh Dhé gu breitheanas.

*Fur.* Aig Dia tha fios, gu bheil pailteas de cheilg anns an t-saoghal!

*Glic.* Ceilg! tha, ach cha d'innis mi dhuit am milleamh earrann deth; cha mhò is e mo ghnothach an tràs gu ràcadh gu ìochdar an òcraich sin. Ciod

a chanadh tu, nan rannsaichinn cuid de na truaghanan gràineil ud, de'n goirear *luchd-toirt-airson-gill*, a bheir airgiod agus bathar an iasad do mhuinntir bhochd, a tha le uireasbhuidh air an éigneachadh gu a leithid de mhi-ghoireasachd; agus a bheir, le aon char no car eile, air riadh na bheir iad mar sin an iasad, éiridh gu deich 'ar fhichead, da fhichead, 'seadh, cuid a dh'uairean gu leth-cheud punnd sasunnach *airson ceud* 'sa bhliadhna, ged 'eil na tha iad a' toirt an iasad air a dheanamh tearuinnte le gu leòir de gheall, a chumas iad cuideachd fa dheireadh, ma 's urrainn iad cothrom sam bith fhaighinn air an fhear-gabhail an iasad bochd a mhealladh?

*Fur.* A chanainn! c'uime, 'siad an leithide de thruaghanan gràineil plàigh agus luchd-millidh na co'-fhlaitheachd, cha'n 'eil iad iomchuidh airson cuideachd dhaoine. Ach saoilcam le cuid de na nithe ud a labhair thu a roimhe, gu'm bheil thu a' meas nach 'eil e laghail airson duine gu deanamh a chuid a's fearr de chuid fein.

*Glic.* Ma 's e le deanamh a chuid a's fearr, gu bheil thu a' ciallachadh, gu creic airson uiread 'sa 's urrainn e le dubhan agus croman fhaighinn airson a bhathar, *no a cheannuigheachd*, a réisd tha mi 'g ràdh nach 'eil e laghail. Agus nan canainn an aghaidh sin, dh'fhìrinnichinn Mr Droch-dhuine, agus càch uile de na bhuidhean sin; ach sin cha dean mi gu bràch, oir tha facal Dhé 'gan dìteadh. Ach gu'm bheil e mi-laghail airson duine aig na h-uile àm gu creic a bhathar airson uiread 'sa 's urrainn, dearbham leis na reusonan so.

1. Ma tha e laghail air mo shon-sa do ghnàth mo cheannuigheachd a chreic cho daor, no airson uiread 'sa 's urrainn domh *fhaighinn*, reisd tha e laghail air mo shon ann mo dheilig' ri muinntir eile, gun choinsiens mhaith a chumail dhoibhsan, agus do Dhia; ach cha'n 'eil e laghail air mo shon ann mo dheilig' ri muinntir eile, gun choinsiens mhaith a chumail dhoibhsan, agus do Dhia. Air an aobhar sin cha'n 'eil e

laghail air mo shon do ghnàth mo cheannuigheachd a chreic cho daor, no airson uiread 'sa 's urrainn domh *fhaighinn.*

Gu bheil e mi-laghail gun choinsiens mhaith a chumail ann ar deiligeadhan, bha e mar thà air a dhearbhadh a roimhe ann ar co'-labhairt: Ach gu'n imir duine a cuir a leth-taobh a chreiceas a bhathar do ghnàth cho daor, no airson uiread 'sa 's urrainn e, tha e gu còmhnard dearbhte mar so.

(1.) Esan a chreiceas (mar a tha air a luaidh a roimhe) a bhathar cho daor 'sa 's urrainn e, imridh e cuid a dh'uairean creach a dheanamh de dh'ain-eolas a cheannachadair; ach sin cha'n urrainn e a dheanamh le coinsens mhaith; oir is e sin eucoir agus meall-taireachd a dheanamh air a cheannaicheadair, agus tha e air a thoirmeasg, 1 Tes. iv. 6. Air an aobhar sin esan a chreiceas a bhathair mar a roimhe, cho daor, nó airson uiread 'sa 's urrainn e, imridh e coinsiens mhaith a chuir a leth-taobh.

(2.) Esan a chreiceas a bhathair do ghnàth cho daor 'sa 's urrainn e, 's fheudar d'a cuid a dh'uàirean creach a dheanamh de dh'éigin a nabuidh; ach sin cha'n urrainn e a dheanamh le coinsiens mhaith, oir is e sin éucoir agus mealltaireachd a dheanamh air a nà-buidh, an aghaidh 1 Tes. iv. 6. Air an aobhar sin esan a chreiceas a bhathar, mar a roimhe, cho daor, no airson uiread 'sa 's urrainn e, imridh e coinsiens mhaith a thilgeadh dheth agus a chuir a leth-taobh.

(3.) Esan a chreiceas (mar a roimhe) a bhathar cho daor, no airson uiread 'sa 's urrainn e, imridh e, ma bhitheas feum, creach a dheanamh de dheigheileachd a nàbuidh; ach sin cha'n urrainn duine a dheanamh le coinsiens mhaith, oir is e sin fathast mealltaireachd a dheanamh air, an aghaidh 1 Tes. iv. 6. Air an aobhar sin esan a chreiceas a bhathar cho daor, no airson uiread 'sa 's urrainn e, imridh e gun choinsiens mhaith a chumail, ach a thilgeadh dheth, agus a chuir a leth-taobh.

Faodaidh na nithe ceudna, mar an ceudna, a bhi air a radh airson ceannach'. Cha'n fheud duine sam bith do ghnàth a cheannach' cho saor 'sa 's urrainn e, ach imridh e mar an ceudna coinsiens mhaith a ghnàthachadh ann an ceannach'; ni nach h-urrainn e air chor sam bith a ghnàthachadh agus a chumail, ma cheannaicheas e do ghnàth cho saor 'sa 's urrainn e; agus sin airson na reusonan a sparradh a roimhe. Oir ni an leithide creach de dh'ain-eolas, de dh'éigin, agus de dheigheileachd an ceannachadair, ni nach h-urrainn iad a dheanamh le coinsiens mhaith.

'Nuair a b'àill le Abraham àite-tiodhlaicidh a cheannach o mhic Heth, 'sann mar so thuirt e riu: "Labhraibh air mo shon ri Ephron mac Shohair; a chum as gu'n toir e dhomh uaimh Mhachpelaich, a ta aige ann an ceann a raoin; airson uiread 'sa 's fhiach i thugadh e dhomh i;" Gen. xxiii. 8. 9. Cha ghabhadh e i fodha chas, bu tàireil leis sin, bu ghràineil leis e; cha do sheas sin maille ri a dhiadh'achd, a chreideas, no a choinsiens. Mar sin mar an ceudna, 'n uair a b'àill le Daibhidh raon a cheannach o Ornan an t-Iebusach, 's ann mar so a thuirt e ris, "Thoir dhomhsa àit an ùrlar-bhualaidh so, a chum gu'n tog mi altair do'n Tighearn: bheir thu dhomh e airson a làn luach." Rinn esan mar an ceudna, mar a rinn Abraham, coinsiens de'n t-seòrs déiligidh so: cha ghabhadh e an cothrom, gu deanamh éucoir, eadhon air an Iebusach, ach bheireadh e a làn luach airson an raoin so: oir bha fhios aige gu'n d'robh aingidheachd, mar ann an creic ro dhaor, mar sin ann an ceannach ro shaor; air an aobhar sin cha deanadh se e.

Bu chòir air an aobhar sin coinsiens mhaith a bhi air a ghnàthachadh, mar ann an creic', mar sin ann an ceannach'; oir tha e mar an ceudna, mi-laghail airson duine éucoir no mealltaireachd a dheanamh air a nàbuidh ann an ceannach'; 'seadh, tha e mi-laghail a dheanamh ann an cùis sam bith, agus dioghlaidh Dia gu pailte a mhearachd sin; mar a thug mi mar an ceudna a roimhe rabhaidh agus fianuis. Ach,

2. Ma tha e laghail air mo shon do ghnàth mo bhathar a chreic cho daor, no airson uiread 'sa 's urrainn mi, réisd tha e laghail air mo shon gu déiligeadh ri mo nàbuidh gun ghràdh no carthannachd a ghnàthachadh; ach cha'n 'eil e laghail air mo shon gràdh a chuir a leth-taobh, no gu déiligeadh ri mo nàbuidh gun ghràdh a ghnathachadh; air an aobhar sin cha'n 'eil e laghail air mo shon do ghnàth mo bhathar a chreic' ri mo nàbuidh airson uiread 'sa 's urrainn mi. Bu chòir do dhuine ann an déiligeadh, maith, buannachd, agus tairbhe a nàbuidh a runachadh, cho fìrinneach ri a mhaith, a bhuannachd, agus a thairbhe féin; oir is e so gràdh a ghnàthachadh ann a dhéiligeadh.

Gu'm bu chòir dhomh mar so, gràdh a ghnàthachadh do thaobh mo nàbuidh ann mo cheannach' agus mo chreic', agus an leithide sin, ris, tha e dearbhte o'n àithne chumanta, "Bitheadh 'ur n-uile nithe air an deanamh le gràdh:" Ach nach h-urrainn duine a bhi beò ann an gnàthachachadh gràdh, a chreiceas mar a roimhe, cho daor, no a cheannaicheas cho saor 'sa 's urrainn e, tha e dearbhte leis na reusonan so.

(1.) Esan a ta a' creic' a bhathar cho daor, no airson uiread a dh'airgiod (do ghnàth) 'sa 's urrainn e, tha e 'ga iarraidh féin, agus e-féin a mhain: (ach cha'n 'eil gràdh ag iarraidh a nithe féin, cha'n 'eil a nithe féin a mhàin), mar sin a réisd, esan a ta 'ga iarraidh féin, agus e-féin a mhàin, mar tha esan, a ta a' creic' (mar a roimhe) cho daor 'sa 's urrainn e, a' deanamh, cha'n 'eil e a' gnàthachadh gràdh ann a dhéilgeadh mar sin.

(2.) Esan a ta a' creic' a bhathar (do ghnàth) airson uiread 'sa 's urrainn e fhaighinn, tha e a' cruadhachadh a chridhe an aghaidh uile iarrtasan reusonach a cheannachadair; ach cha'n urrainn esan a ta a' deanamh mar sin, gràdh a ghnathachadh ann a dhéiligeadh: air an aobhar sin cha'n 'eil e laghail airson duine a bhathar a chreic', mar a roimhe, cho daor 'sa 's urrainn e.

3. Ma tha e laghail air mo shon mo bhathar a chreic', mar a roimhe, cho daor 'sa 's urrainn mi, a réisd cha'n urrainn peacadh a bhi ann mo dhéiligeadh, ge b'e sam bith cho mi-reusonach 'sa stiùireas mi mo ghairm, cò dhiubh is ann le deanamh bhreug, le mionnan, le guidheachan, no le mealladh; oir cha'n 'eil annta so uile ach mo bhathar a chreic' cho daor 'sa 's urrainn mi; ach gu bheil peacadh annta so tha e dearbhte; air an aobhar sin cha'n fhaod mi mo bhathar a chreic' a ghnàth cho daor 'sa 's urrainn mi.

4. Esan a ta a' creic', mar a roimhe, cho daor 'sa 's urrainn e, tha e a' tairgse ainneart do lagh nàduir: Oir a deir sin, " Deanaibh do na h-uile dhaoine, eadhon mar a b'àill leibh iadsan a dheanamh dhuibhse? 'Nis nam bitheadh am fear-creic' na fhear-ceannach', cha b'àill leis gu'n creiceadh esan o am bitheadh e a' ceannach', do ghnàth cho daor 'sa b'urrainn e: Air an aobhar sin cha bu chòir dh'a creic' mar sin e-féin, an uair is i a chrannchur gu creic', agus feoghainn eile gu ceannach' uaith.

5. Esan a ta a' creic', mar a roimhe, cho daor 'sa 's urrainn e, tha e a' gnàthachadh an teagaisg sin, nach d'thug Dia do fheoghainn eile, ach air a sheuladh an àird ann a laimhsa, gu mi-ghnàthachadh a lagh, agus gu deanamh mearachd air a nàbuidh leis; ni a tha da rìreadh an aghaidh Dhé. Thug Dia dhuit-sa tuille seòltachd, tuille eolas agus tuigse ann do bhathar na a thug e dh'à-san a cheannaicheadh uait. Ach ciod! an urrainn thus' a smuaineachadh gu'n d'thug Dia dhuit-sa so, a chum 's gu 'm faodadh tu leis sin creach a dheanamh de do nàbuidh? a chum 's gu'm faodadh tu leis sin éucoir agus mealladh a dheanamh air do nàbuidh? Cha d'thug, gu deimhin; ach thug e dhuit e airson a chobhair; a chum's gu'm faodadh tu ann an so a bhi na do shùilean do an dall, agus a chum do nàbuidh a shaoradh o'n chall sin do 'm brathadh 'aineolas, no a dheigheileachd e.

6. Anns na h-uile a nì duine, bu chòir d'a sùil a bhi aige ri glòir Dhé, ach sin cha'n urrainn e a bhi,

aige, a chreiceas a bhathar do ghnàth airson uiread 'sa 's urrainn e, airson an reuson a sparradh a roimhe.

7. Na h-uile a nì duine, bu chòir d'a a dheanamh ann an ainm an Tighearna Iosa Criosd ; 'se sin, mar a bhì air àithneadh agus air ùghdarachadh leis-san a dheanamh : ach esan a chreiceas do ghnàth cho daor 'sa 's urrainn e, cha'n 'urrainn e uiread as so a chumail a mach, gun an t-ainm sin a thoibheum'chadh gu h-uamhasach : a chionn a bhi air àithneadh leis-san gu deanamh air a chaochladh dhoigh

8. Agus, 'san àit mu dheireadh, Anns na h-uile a nì duine, bu chòir d'a sùil a bhi aige ri la a bhreitheanais, agus ri toirt fainear cia mar a bhitheas a ghniomhairean air am measa anns an là sin : Air an aobhar sin cha'n 'eil duine sam bith a's urrainn no do 'n còir creic' do ghnàth cho daor 'sa 's urrainn e, mur can e, 'seadh, imridh e a chantuinn, ann an deanamh mar sin, Ruithidh mi cunnart deuchainn an làtha sin.

" Ma chreiceas tu nì sam bith ri do nàbuidh, no ma cheannaicheas tu ni sam bith o do nàbuidh, na deanaibh foirneart air cach a chéile."

*Fur.* Ach c'airson a tha thu a' cuir a steach na briathran rabhaidheach so ? Cha'n fhaod iad creic' do ghnàth cho daor, no ceannach' do ghnàth cho saor 'sa 's urrainn iad : nach 'eil thu leis sin ag innseadh gu'm faod duine cuid a dh'uirean deanamh mar sin ?

*Glic.* Tha mi da rìreadh ag innseadh, gu'm faod am fear-creic' cuid a dh'uairean creic' cho daor, agus am fear-ceannach' ceannach cho saor 'sa 's urrainn ; ach tha so ceadaichte amhàin anns na cùisean so, 'n uair a tha esan a tha a' creic' na dhaoighear, agus a chuireas e coinsiens mhaith a leth-taobh ann an creic' ; no an uair a tha an ceannachadair na dhaoighear, agus a chuireas e coinsiens mhaith a leth-taobh ann an ceannach'. Ma thachaireas uime-sin an ceannachadair ri daoighear, no ma thachaireas an ceannuiche ri daoighear, réisd sealladh iad riu féin ; ach gidheadh air a leithid a dhoigh as gun choinsiens

a chuir a leth-taobh, do bhrigh gu bheil esan ris am bheil thu a' déiligeadh a deanamh mar sin; ach ge b'e sam bith cho truaillidh agus suarrach 'sa ta an ceannachadair, cum thus' do bhathar aig prìs reusonach: no, ma cheannaicheas tu, tairg buannachd reusonach airson an ni a b'àill leat a bhi agad; agus mur dean so gnothach ris a cheannachadair no ris a cheannuiche, a réisd sir thusa fear-déiligeadh a's onaraiche. Ma chuireas tusa an aghaidh so, *ag radh*, ach cha'n 'eil agam-sa sgeil gu aithneachadh c'uin a tha luach-peighinn fa mo chomhair; faigh cuid-eigin aig am bheil tuille sgeil na tha agad fein anns a chùis sin, agus deanadh iad-san anns a chùis sin d'airgiod a riaghailteachadh. Ach mur bitheadh daoighearan anns an t-saoghal, cha ruigid a leas an cunnuil so a bhi air a dheanamh.

Agus mar so, mo dheagh nàbuidh, thug mi dhuit tearc de mo reusonan, airson nach bu chòir dha-san aig am bheil e, creic' do ghnàth ro dhaor, no ceannach' cho saor 'sa 's urrainn e; ach gu'm bu chòir dh'a coinsiens mhaith a ghnàthachadh do Dhia, agus gràdh do a nàbuidh annta araon.

*Fur.* Ach na'm bitheadh cuid de dhaoine an so gu d'éisdeachd, tha mi a' creidsinn gu'n deanadh iad gàire fanoid riut.

† *Ghnathaich Droch-dhuine a bhi a' gaire riu-san a dh'innis d'a mu a lochdan.*

*Glic.* Cha'n 'eil mi an amharus sin idir, oir mar sin bu ghnàthach le Mr Droch-dhuine a dheanamh dar a dh'innseadh duine sam bith dh'a mu dheighinn a lochdain; bu ghnàthach leis a shaoilsinn e-féin a bhi ni bu ghlice na neach sam bith, agus chunntadh e, mar a luaidh mi a roimhe, nach d'robh esan air ruigsinn gu spiorad duineil, a stadadh, no a chlisgeadh aig aingidheachd sam bith. Ach gàireadh Mr Droch-dhuine agus a leth-bhreacan, giùlanaidh mis' e, agus an deigh sin bheiream dhoibh comhairl mhaith. Ach cuimhnichidh mi fòs, airson mo thuille cobhair agus

comfhurt, gur h-ann mar so a rinn iadsan a bha sanntach o shean, Mac Dhe e-fein a riarachadh. Is e an tìm-san a bhi a' gàire an tràsa, a chum's gu'n dean iad bròn ann an tìm ri teachd. Agus a deirim a rithist, 'n uair a bhitheas iad air gàire a mach an cuid gàire, gu'm bheil esan nach 'eil a' gnàthachadh coinsiens mhaith do Dhia, agus gràdh do a nàbuidh ann an ceannach' agus creic', a chòmhnuidh 'san ath dhoras do ana-creid'each, agus tha e gle dhìleas do Mhr Droch-dhuine.

*Fur.* Gle cheart, ach ciod a chanas tu ris a cheisd so? Tha fhios agad nach 'eil prìs shuidhichte air a shuidheachadh le Dia air bathar sam bith a tha air a cheannach' no air a chreic' fo'n ghrian; ach tha na h-uile nithe a tha sinn a' ceannach' agus a' creic' a' tràghadh agus a' lionadh, a thaobh prìs, coslach ris a mhŭir; cionnus a reisd a nì duine de choinsiens anmhunn, a' chum's nach dean e mearachd do'n fhear-creic', do'n fhear-ceannach', no dh'a fein, ann an ceannach' agus creic' batharan?

*Glic.* Tha cheisd so air a saoilsinn a bhi faoin leis na h-uile a ta do shlighe Mhr Droch-dhuine; tha i fòs duilich innte-fein; gidheadh oidhirpichidh mi ri freagairt a chumadh dhuit, agus sin an toiseach ri aobhar na ceisde; sin r'a ràdh, Cionnus bu chòir do fhear-deilig', ann an deilig', coinsiens mhaith a chumail; (co dhiubh a tha e na fhear-ceannach' no na fhear-creic'). 'San darna h-àit, Cionnus bu choir d'a e-féin ullachadh a chum na h-obair so, agus a bhi beo ann a cleachdadh.

† *Ullachaidhean gu a bhi na fhear-deilig' onorach.*

Airson a cheud aon: Imridh e an aire a thoirt do na bha air a ràdh a roimhe, sin r'a ràdh, imridh e a bhi aige, coinsiens do Dhia, gràdh do a nàbuidh; agus cuiridh mi ris, stuamachd ann an deiligeadh. Cumadh e uime-sin an leth-stigh chriochan taobh aidmhichte nan ochd reusonean ud a bha a roimhe air an sparradh gu dearbhadh, nach bu choir do dhaoine ann an cuid

deilig', ach deanamh gu ceart, agus gu tròcaireach eadar duine agus duine; agus a réisd cha bhi mòr eagal deanaimh cron do'n fhear-creic', do'n fhear-ceannach', no dh'a féin.

Ach gu h-àraidh a chum duine ullachadh no a theagasg a chum na h-obair so.

1. Thoireadh na fir-ceaird no feeghainn eile fainear, nach 'eil sin ann am mor fhaighinnean, agus ann am pailteas, a tha a chuid is mò do dhaoine a' saoilsinn: oir na h-uile a ta aig duine osceann na riaraicheas airson 'uireasbhuidh 'san àm, 's ann a riaraicheas e a mhàin gu biadhadh ana-mhiannan na sùil: "Oir ciod am maith a tha an sin do an sealbhadairean, ach am faicinn le an sùilean?" Tha daoine mar an ceudna, iomadh uair, ann am faighinn beartas a' faighinn 'na chois rib do an anam: Ach is tearc a tha a' faighinn maith le am faighinn. Ach an toirt-fainear so cha b'urrainn Mr Droch-dhuine fhulang.

2. Thoir fainear, gu'm bheil faighinn beartais gu h-eas-onorach, (mar a tha esan a tha 'ga fhaighinn gun choinsiens mhaith agus gun ghràdh do a nàbuidh) na oilbheum mòr an aghaidh Dhé. O'n so a deir e, "Bhuail mi mo laimh air do bhuannachd eas-onorach, a tha agad air a dheanamh." Tha e na ghné de chainnt a ta a' feuchainn fearg ann an dearbh-luaidh a pheacaidh. Uime-sin,

3. Thoir fainear, gu'n dean beagan air fhaighinn gu h-onorach, ged nach toireadh e a mach dhuit ach dìota de luibhean aig aon àm, n'is mò de shìth a thoirt a mach na chois na a bheir damh biadhte, air fhaighinn gu h-eas-onorach: "Is fearr beagan le ionracas na teachd-a-steach mòr gun cheartas."

4. Bi thusa dearbh-chinnteach, gu'm bheil sùilean Dhé air d'uile ràidean, agus gu'm bheil e a' cothromachadh d'uile imeachdan, agus fòs gu bheil e 'gan deanamh, 'gan sgriobhadh a mhàn, agus 'gan seuladh an àird ann am pŏc, air chinn an tìm ri teachd.

5. Bi thusa cinnteach gu'm bheil thu a' cuimhneachadh, nach 'eil fhios agad air là do bhàis. Cuimhnich

fòs, gu'n toir Dia, dar a thig am bàs, do mhaoin, airson an do shaothraich thu, agus airson an do chuir thu, dh'fhaodadh d'anam ann an cunnart, do neach nach 'eil fios agad cò *e*, no cò dhiubh a bhitheas e na dhuine glic no na amadan. Agus a réisd, " ciod an tairbhe a ta aige-san a tha a' saothrachadh airson na gaoith."

A thuilleadh air sin, cha bhi agad ni sam bith a dh'fhaodas tu uiread as a ghiùlan air falbh ann do laimh. Théid ciont maille riut, ma fhuair thu e gu h-eas-onorach, agus iads' mar an ceudna do am fàg thu e, gheibh iad e chum an ciùrraidh.

Air do na nithe so a bhi gu dligheach air an toirt fainear, agus feum a bhi air a dheanamh dhiubh leatsa [a chum do chridhe ullachadh airson do ghairm ceannach' no creic', tha mi a' tighinn, 'san ath àit gu fheuchainn dhuit cionnus bu chòir dhuit a bhi beo ann an earrann cleachdaidh na ceaird so. Am bheil thu gu ceannach' no gu creic' ?

1. Ma chreiceas tu na mol; ma cheannaicheas tu na di-mol, air dhoigh sam bith eile, ach a thoirt do'n ni ris am bheil agad r'a dheanamh, a luach agus fhiach cheart; oir cha'n urrainn thu deanamh air dhoigh eile gu fiosrach, ach o inntinn shanntach agus aingidh C'airson eile a ta batharan air am meas thar an luach leis an fhear-chreic', agus mar an ceudna air am meas fo an luach leis an fhear-cheannach' ? " Tha e olc, tha e olc, ars' am fear-ceannach'; ach an uair a tha aige a *bhargain* air fhaighinn tha e a' deanamh uaill as," Ciod a tha aig an duine so air a dheanamh a nis, ach breug ann an di-moladh a *bhargain* ? Agus c'airson a dhi-mhol se e, ach o inntinn shanntach gu deanamh eucoir agus mealladh air an fhear-chreic' ?

2. Am bheil thu na d'fhear-creic', agus am bheil nithe a' fàs daor ? Na cuir do laimh gu an cuideachadh, no gu an cumail an àird n'is àirde: cha'n urrainn so a bhi deainte gun eucoir ni mò ; oir is e so a bhi a' deanamh an t-seceil mòr." Am bheil thu na d'fhear ceannach', agus am bheil nithe a' fàs daor ? Na

gnàthaich cainnt charach no mhealltach gu'n tarruing a mhàn; oir cha'n urrainn sin a bhi deainte ach gu h-eucoireach cuideachd. Ciod a reisd a ni sinn, an can thu? C'uime, freagram-sa, fàg nithe do fhreasdal Dhé, agus dean thusa le stuamachd a bhi umhailt do a laimh. Ach o'n tha, dar a tha iad a' fàs daor, an làmh a ta a' cumail an àird na pris, 'san àm sin, n'is treise na sin leis am b'àill a tarruing a mhàn, air do'n làmh sin a bhi an làmh an fhir-chreic', a ta a' gràdhachadh i a bhi aige daor, gu h-àraidh ma dh'eiricheas i 'na laimh; uime-sin, a deirim, thoir thus' an aire, agus na bitheadh agad làmh ann. Ni a dh'fhaodas tu a bhi agad gu do chiùrradh féin agus ciùrradh do nàbuidh, na tri doighean so.

1. Le éubhachd a mach *gainne, gainne*, thar firinn agus staid nithe; gu h-àraidh thoir an aire nach dean thu so ann an doigh fàidheadaireachd airson an tìm ri teachd. B'ann airson so a bha esan air a shaltairt gu bàs ann an geata Shamaria, mu'n do leugh thu ann an leabhair nan Righ. Tha aig a pheacadh so olc dùbailte ann. 1. Tha e a' toirt a bhreug do bheannachd Dhé a tha 'n ar measg; agus 2. Tha e a' meas fodha luach saibhreas a mhaitheis, a's urrainn a thoirt air na h-uile nithe maith a bhi pailte d'ar taobh.

2. Faodaidh an nì olc so a bhi deainte le a bhi a' càrnadh an àird, 'n uair a ghairmeas acras agus uireasbhuidh nam bochd air a shon. Nis gu'm faod Dia fhuath fheuchainn an aghaidh so, tha e, mar gu'm b'eadh a' toirt cead do'n t-sluagh a leithid d'fhear-càrnaidh an àird a mhallachadh; " Esan a chumas an àird biteal, mallaichidh an sluagh e; ach bithidh beannachd air an ceann-san a chreiceas e."

3. Ach ma dh'éiricheas nithe, bi thusa air do chràdh: Bi mar an ceudna stuaim ann ad uile chreicean, agus bi cinnteach gu'n leig thu leis a bhochd luach-peighinn a bhi aige, agus creic do bhiteal riu-san a tha 'n uireasbhuidh: Ni a reisd a nì thu, 'n uair a dh'fheuchas tu tròcair do na bhochd ann do chreic' ris, agus an uair air a shonsa, a chionn gu bheil e bochd,

a chreiceas tu n'is saora na an fheill. 'Se so gu ceannach agus creic le coinsiens mhaith: Do d'fhear-ceannach' cha'n 'eil thu a' deanamh mearachd, do do choinsiens cha'n 'eil thu a' deanamh mearachd, dhuit-féin cha'n 'eil thu a' deanamh mearachd, oir ni Dia gu cinnteach do dhuaiseachadh.

Labhair mi mu bhiteal, ach 'se so do dhleasnas-sa a leagadh le do stuamachd anns nah-uile nithe a bhi aithnichte do na h-uile dhaoine: tha an Tighearn aig laimh.

*Fur. Is ceart*, a Dhuine, a nis chuala mi gu leoir de dh'olcas Mhr Droch-dhuine, guidheam ort rach air d'adhart gu a bhàs.

*Glic.* C'uime, a Dhuine, cha'n 'eil a ghrian cho iosal; tha againn fathast trì uairean gu oidhch.

*Fur.* Cha'n e sin, cha'n 'eil mi ann am mòr chabhag sam bith; ach shaoil leam gu'n d'robh thu eadhon a nis air sgur le a bheath.

*Glic.* Air sgur! cha'n 'eil, tha agam fathast mòran n'is mò r'a ràdh.

*Fur.* Réisd tha aige mòran n'is mò a dh'aingidheachd na a shaoil leam a bh'aige.

*Glic.* Faodaidh sin a bhith. Ach rachamaid air ar n-adhart. Chuir am Mr Droch-dhuine so ri uile aingidheachd so; bha e na dhuine glé phròiseil: Bha e anabarrach pròiseil agus àrdanach 'an inntinn; sheall e, nach bu chòir, nach fheudair, ni sam bith a thuirt e a bhacadh no cuir na aghaidh. Mheas se e-féin cho glic ris an fhear bu ghlice 'san dùthaich, cho maith ris an fhear a b'hearr, agus cho maiseach ris-san aig an d'robh a chuid bu mhò dheth. Ghabh e tlachd mhor ann e-féin a mholadh, agus cho mor anns na molaidhean a thug feoghainn eile dh'à. Cha b'urrainn e fhulang gu'n saoileadh feoghainn sam bith iad fein a bhi os a cheann, no gu'm bitheadh an toinisg no an àilteachd le feoghainn eile air an cuir air thoiseach air a thoinisg agus àilteachd-sa. Is gann a bha aige giùlan comradail airson a luchd-co'-inbhe; ach air an son-san a bha de inbh ni b'isle, shealladh e thairis orrá ann am mòr dhi-meas; agus ma bha aige

aig àm sam bith aobhar iomallach sam bith de ghnothach a bhi aige r'a dheanamh riu, dh'fheuchadh e mor àirde, agus spiorad glé àrdanach. Air chor as ann an so gu'm faod e a bhi air a ràdh, gu'n d'thug Solomon cunntas air a chliù, dar a thuirt e "Fear-fanoid pròiseil agus àrdanach is ainm dh'a-san, a dhéiligeas ann an corruich phròiseil." Cha do smuainich e a riamh a bhiadh a bhi gu maith gu leòir air a chòcaireachd, aodaich grinn gu leòir air a dheanamh, no a mholadh gu leoir air a sgiamhachadh.

*Fur.* Tha a phròis so na pheacadh a tha a' leantuinn cho dlùth ri nàdur, tha mi a' saoilsinn, ris a chuid a's mò de pheacaidhean. Tha neo-ghlaine agus pròis, cha'n eòl domh mu dheighinn da pheacadh sgainnileach a ta a' leantuinn n'is dluithe ri duine na iad. Tha aca mar a dh'fhaodas mi a ghairm, còir ann an nàduir; is caomh le *naduir* iad, a chionn gur iad is freagairiche ri ana-mhiannan agus a mhacmeamnadh: agus air an aobhar sin cha'n iongantach ged bha Mr Droch-dhuine air a shalachadh le pròis, o'n thug e cho aingidh an àird e-féin gu oibreachadh na h-uile aingidheachd le ciocras.

*Glic.* Tha thu 'g ràdh gu ceart; tha pròis na pheacadh a ta a' leantuinn dluth ri nàdur, agus is e aon de na ceud amaideachdan anns am feuch se e-féin a bhi air a thruailleadh. Oir eadhon ann an leanbuidheachd, eadhon ann an clainn bheaga, feuchaidh pròis e-féin air tòs de na h-uile: tha e na thaisbeanadh cabhagach, na thaisbeanadh moch de pheacadh an anaim. Is e, mar a dh'fhaodas mi a ràdh, an truaillidheachd sin a ta a' strì airson uachdranas anns a chridhe, agus air an aobhar sin gu gnàthach a' teachd a mach an toiseach. Ach ged tha clainn cho tuiteamach dh'à, gidheadh saoileam gu'm bu chòir dhoibhsan a tha n'is sine a bhi fo nàire dheth. Dh'fhaodainn aig an toiseach a bhi air tòiseachadh le pròis Mhr Droch-dhuine, a mhàin gu bheil mi a' smuaineachadh nach e pròis ann an naoidheanachd a tha a' tòiseachadh ri deanamh difir eadar aon agus aon eile, mar a rinn, agus mar a tha, an fheoghainn ud a' deanamh

leis an do thòisich mi m'eachdraidh de a bheath: air an aobhar sin dh'fhàg mi e; ach a nis, o nach d'robh aige tuille aire d'a féin, no do a staid thruaillidh agus pheacach, ach a bhi pròiseil dar a thainig e gu bliadhnachan, ghabh mi an cothrom anns an àit so gu deanamh luaidh air a phròis.

*Fur.* Ach guidheam ort, ma's urrainn thu an cuimhneachadh, innis dhomh mu chuid a dh'àitean de sgriobtur a tha a' labhairt an aghaidh pròis. Tha mi gu h-àraidh ag iarraidh sin, de bhrìgh gu bheil pròis an tràs' na pheacadh uachdarach, agus tha mi a' tachairt cuid a dh'uairean air tuiteam a steach do chuideachd mhuinntir 'nam choinsiens-sa a ta pròiseil, glé mhòr, agus tha agam inntinn mar an ceudna gu innseadh dhaibh mu dheighinn am peacaidh: nis, an uair a dh'innseas mi dhaibh mu dheighinn, mur toir mi leam facal Dhé cuideachd, tha mi 'n amharus gu'n dean iad gàire fanoid rium.

*Glic.* Gàire fanoid riut! ni an duine pròiseil gàire fanoid riut, ged bheireadh tu h-uige earrann sam bith a's urrainn thu de 'n sgriobtur, mur buail Dia e ann a choinsiens leis an fhacal. Ghnàthaich Mr Droch-dhuine an riarachadh-san mar sin a ghnàthaich innseadh dh'a mu a phròis-sa. Agus a thuilleadh air sin, dar a bhitheas agad air a ràdh na's urrainn thu, innsidh iad dhuit nach 'eil iadsan pròiseil, agus gur tusa gu h-àraidh an duine pròiseil, air neo nach toireadh tu breith, no nach deanadh tu cho beag-nàrach gnothach a ghabhail ri cùisean dhaoine eile mar a tha thu a deanamh. Gidheadh, o'n tha thu 'ga iarraidh, ainmichidh mi dhà no trì de earrannan *de'n sgriobtur*: 'Siad so iad: " Pròis agus àrdan tha mi a' fuathachadh. Bheir pròis duine iosal e. Agus bheir e a mhàn am pròis. Agus bithidh a mhuinntir uile, agus na h-uile a nì gu h-aingidh mar chonnlach, agus loisgidh an là a ta a' tighinn an àird iad." Tha an earrann mu dheireadh so na earrann uamhasach: tha e gu leòir gu toirt air duine pròiseil crithneachadh: ni Dia, arsa esan, a mhuinntir phròiseil mar chonnlach; 'se

sin, mar chonnadh airson an teine; agus bithidh an là sin a ta a' tighinn coslach ri àmhuinn losgaidh, agus loisgidh an là sin iad an àird, deir an Tighearn. Ach cha b'urrainn Mr Droch-dhuine a riamh fuireach gu éisdeachd ri labhairt an aghaidh pròis, no *fhulang* gu'n canadh neach sam bith uime-san, Tha e na dhuine pròiseil.

*Fur.* Ciod bu reuson do'n sin?

*Glic.* Cha d'innis e dhomh an reuson; ach tha mi a' saoilsinn e a bhi sin a tha cumanta do na h-uile mhuinntir thruaillidh. Tha iad a' gràdhachadh an uilc so, ach cha chaomh leo 'ainm a ghiùlan. Tha am misgeadair a' gràdhachadh a pheacaidh, ach cha'n 'eil e a' gràdhachadh a bhi air a ghairm misgeadair. Tha am meirleach a' gràdhachadh a bhi a' goid, ach cha'n urrainn e fhulang a bhi air a ghairm meirleach: tha an t-siùrsaig a' gràdhachadh a bhi a' cuir an gniomh neoghlaine, ach cha'n 'eil i a' gràdhachadh a bhi air a gairm siùrsaig: agus mar sin ghràdhaich Mr Droch-dhuine a bhi pròiseil, ach cha b'urrainn e fhulang a bhi air a ghairm duine pròiseil. Tha milseachd a pheacaidh taitneach do fhear neo-ghlan agus truaillte, ach tha an t-ainm aige na smal ann a shuaicheantas.

*Fur.* Is fior sin a thuirt thu: ach guidhim ort cia lion seòrs de phròis a ta ann?

*Glic.* Tha dà sheòrs pròis; pròis spioraid agus pròis coirp. Tha a cheud aon diubh so mar so air ainmeachadh anns na sgriobtuirean. "Tha gach aon a ta pròiseil ann an cridhe na ghràinealachd do'n Tighearn. Tha sealladh àrd, agus cridhe pròiseil, agus treabhadh nan aingidh, nam peacadh. Tha an neach a ta foghaidneach ann an spiorad n'is fearr na an neach a ta pròiseil ann an spiorad." Pròis chorparra tha an sgriobtur ag ainmeachadh. "Anns an là sin bheir an Tighearn air falbh greadhnachas an àilleagainean gliongarsach mu'n cuairt do'n casan, agus an lìon-obair-gruaige, agus an éididhean cinn cruinn coslach ris a ghealach, na slabhruidhean agus na làmh-fhaill-ean, agus na sgàilean, na boineidean, agus àilleaganan

nan lurgainean; agus na stìoman cinn, agus na soir-eachan-fàile, agus na cluas-fhainnean, na fainneachan, agus na seudan stròine; na deisean lasach aodaich, agus na cleòcan, agus na plaideachan guaille, agus na deilg-folt-chasaidh, na sgàthanan, agus an t-anart finealt, agus na curaichdean agus na sròlan." Leis na facaill so tha e dearbhte gu bheil pròis coirp, cho maith as pròis spioraid, agus tha iad sin araon nam peacadh, agus mar sin gràineal do'n Tighearn. Ach na h-earrannan so cha b'urrainn Mr Droch-dhuine a riamh fuireach ri an leughadh, bha iad dh'à-sa mar a bha Micaiah do Ahab, cha do labhair iad maith a riamh uime, ach olc.

*Fur.* Tha mi a' saoilsinn nach b'e cor Mhr Droch-dhuine a mhàin, cadhon a bhi gamhlasach ris na h-earrannan ud de'n sgriobtur a ta a' labhairt an aghaidh an lochdain; oir tha mise a' creidsinn gu'm bheil aig a chuid a's lugha de dhaoine ain-diadhaidh, fuath uaigneach an aghaidh briathran ud Dhé a ta n'is còmhnarda agus n'is làna 'gan cronachadh airson am peacaidhean.

*Glic.* Tha sin a muigh a amharus; agus leis an fhuath sin tha iad a' feuchainn gu'm bheil peacadh agus sàtan n'is taitniche dhaibhsan, na a tha na teag-asgan a's fallan' de bheath agus de dhiadh'achd.

*Fur. Gle cheart*, ach gun a dhol o ar co'labhairt mu dheighinn Mhr Droch-dhuine. Tha thu 'g ràdh gu'n d'ròbh e pròiseil; ach am feuch thu dhomh a nis cuid de chomharraidhean neach a ta pròiseil?

*Glic.* Ni mi sin: agus an toiseach feuchaidh mi dhuit cuid de chomharraidhean pròis cridhe. Tha pròis cridhe air fhaicinn le nithe an leth muigh, mar a tha gu cumanta pròis cuirp na chomharradh de phròis cridhe; oir tha na h-uile gluasad pròiseil cuirp a' tighinn o phròis cridhe: uime-sin a deir Solomon, "Tha ginealach ann, O cia àrd a tha an sùilean, agus tha fabhraidhean an sùilean air an togail an àird." Agus a rithist, "Tha ann a tha ag àrdachadh an doigh imeachd, an siubhal." Nis tha na sùilean àrda

so, agus an t-àrdachadh so air an imeachd, na chomharradh air cridhe pròiseil; oir tha na gniomhairean so araon a' teachd o'n chridhe: oir a mach as a chridhe tha pròis a' teachd, ann a uile thaisbeanan faicsinneach. Ach n'is soilleire.

1. Tha pròis cridhe air a leagadh ris le amhaich sìnte a mach, agus le ceuman goirid eatrom mar a shiubhlas iad. Oir aig an fheoghainn aingidh, an fheoghainn phròiseil, tha amhaich phròiseil, cas phròiseil, teangaidh pròiseil, leis am bheil an imeachd so air àrdachadh. 'Se so a tha a' toirt orra sealltuinn gu tàireil, labhairt gu garbh, agus giùlan gu h-àrdanach 'am measg an nàbuidhean.

2. Tha cridhe pròiseil na chridhe geur-leanmhuinneach: " Tha an t-aingidh tre a phròis a' geur-leanmhuinn nam bochd.

3. Tha duine gun ùrnuigh na dhuine pròiseil.

4. Tha duine aimhreiteach na dhuine pròiseil.

5. Tha an duine àilghiosach na dhuine pròiseil.

6. Tha an duine a ta a' foirneartachadh a nàbuidh na dhuine pròiseil.

7. Tha esan nach 'eil ag éisdeachd ri facal Dhé le urram agus eagal, na dhuine pròiseil.

8. Agus esan a ta a' gairm an fheoghainn phròiseil sona, tha e gu cinnteach, na dhuine pròiseil. Tha iad so uile pròiseil ann an cridhe, agus tha am pròis cridhe so mar so 'ga fhoillseachadh féin.

A thaobh pròis coirp, tha e air fhoillseachadh, 'se sin, rud-eigin deth, leis na h-uile nithe air leth a dh'ainmicheadh a roimhe; oir ged tha iad air a ràdh a bhi nan comharraidhean de phròis cridhe, gidheadh tha iad nan comharraidhean de'n phròis sin, le iad d'am feuchainn féin anns a chorp. Tha fhios agad galaran a ta 'san leth-stigh, gu'm bheil iad air am faicinn gu minig le comharraidhean an leth-muigh agus faicsinneach, gidheadh leis na dearbh chomharraidhean sin tha eadhon an taobh a muigh air a thruailleadh mar an ceudna. Mar sin tha na comharraidhean faicsinneach ud uile de phròis cridhe nan comharraidhean de

phròis cuirp mar an ceudna. Ach gu teachd gu tuille comharraidhean an leth-muigh. A bhi a' cuir orra òir, agus neamhnuidean, agus éididhean cosdail; filleadh no casadh an fhuilt, leanmhuinn *fasanan*, sireadh le gluasadan gu leanmhuinn an fheoghainn phròiseil, aon cuid le cainnt, le seallaidhean *gnuis*, trusganan, imeachdan, no faoineachdan eile amadaincan, de'm bheil, aig an àm so, an saoghal làn; tha iad-so uile, agus mòran tuille, nan comharraidhean, mar de phròis cridhe, mar sin de phròis cuirp mar an ceudna.

Ach cha luigeadh Mr Droch-dhuine, air chor sam bith, gu'm bitheadh so air a ghairm pròis, ach a roghainn air sin sgiobaltachd, eireachaileachd, maiseileachd, greanntachd, agus an leithide sin; cha mhò a luigeadh e, gu'm bu nì sam bith eile leanmhuinn *fasainean*, ach de bhrìgh nach b'àill leis a bhi pròiseil, na neach air leth, agus air a mheas neònach le a nàbuidhean.

*Fur.* Ach bha air imnseadh dhomh-sa, an uair a bha cuid air an cronachadh airson am pròis, gu'n do phill iad e a rithist air bràithreachas nam muinntir ud leis an d'robh iad air an cronachadh! ag ràdh, A lighiche, leighis do chàirdean, seall aig an dachaidh 'am measg do bhràithreachais; eadhon 'am measg an fheoghainn a's glice dhibh, agus faicibh ma tha sibhse sibh-féin saor, eadhon 'ur luchd-aidich; oir cò a's pròiseile na 'ur luchd-aidich? 'S gann a tha an diabhol e-féin.

*Glic.* Tha mo chridhe gort ris so, do bhrigh gu bheil cus aobhar air a shon. An dearbh fhreagairt so bheireadh Mr Droch-dhuine do a bhean, dar a dheanadh i (mar a dheanadh i cuid a dh'uirean) a chronachadh airson a phròis. Bithidh againn a nis, ars' ese, ath-leasachaidhean mòra ann a bhi beò a nis, oir tha an diabhol air tionnda na fhear-cronachaidh uile; oir cha'n 'eil peacadh a' riaghladh n'is mò anns an t-saoghal, ars' ese, na pròis 'am meag luchd-aidich. Agus cò as urrainn cuir na aghaidh? thugamaid do'n

dhiabhol a dhlighe, tha an nì ro shoilleir airson duine sam bith gu àicheadh.

Ach cha'n 'eil mi an amharus nach 'eil am freagairt ceudna ullamh ann am beòil càirdean Mhr Droch-dhuine; oir faodaidh iad pròis fhaicinn, agus tha iad 'ga fhaicinn 'ga fhoillseachadh féin ann an éideadh agus giùlanan luchd-aidich, faodaidh aon a ràdh, ach beag, cho pailte as 'am measg feoghainn sam bith anns an tìr; 'se am mòid am beud. 'Seadh, agus tha eagal orm gu'n d'rinn eadhon an ana-caitheamhan ann an so, cridhe iomadh neach a chruadhachadh, mar a tha mi a' breithneachadh a rinn e ann an tomhas eigin cridhe Mhr Droch-dhuine 'fein.

Air mo shon féin, chunnaic mi iomadh mi-féin, agus iad nam buill-eagalais cuideachd, cho sgeudaichte agus cuibhrigte thairis le an àilleaganan faoin suarrach, agus sin dar a bha iad ann an òrduighean urramach Dhé, ann an rathad 'adhraidh, 's gu'n d'robh orm iongantas ciod an aodann leis am b'urrainn an leithide de bhuidhean dhaithte suidh anns an àit an d'robh iad gun dhol ann an neul. Ach imridh gu cinnteach naomhachd Dhé, agus fòs an truaillidheachd féin le peacadh a bhi fada 'mach as inntinnean an leithide de mhuinntir, ciod sam bith aideachadh a tha iad a' deanamh.

Leugh mi mu dheighinn aodainn striopaich, agus leugh mi mu dheighinn gnùis-narachd chriosduidh; leugh mi mu éididh chosdail, agus mu dheighinn sin a ta ciatach do bhoirionnaich a tha 'g aideachadh diadh'achd, le deagh oibre; ach nam faodainn labhairt, 's aithne dhomh na's aithne dhomh, agus b'urrainn mi a ràdh, agus gidheadh gun mhearachd a dheanamh, sin a bheireadh air cuid de luchd-aidich lobhadh anns na h-àitean aca; ach an tràs' cumaidh mi orm.

*Fur.* A dhuine tha thu coslach ri a bhi gu glé dhuilich ris so: ach ciod e a chanas mi tuille: tha air a chagar, gu'n do chuidich cuid de mhinistearan maith am pobull aca ann an trusganan eatrom agus

macnusach, 'seadh, gu'n do thagair iad airson an òir agus an neamhnuidean, agus an éididhean chosdail.

*Glic.* Cha'n 'eil fhios agam ciod e airson an do thagair iad: ach tha e gu furasd' air fhaicinn, gu'm bheil iad a' ceadachadh, no, aig a chuid a's lugha, a' luigeadh an leithide de nithe, araon ann an cuid mnathan agus clainne. " Agus mar sin o fhàidhean Ierusaleim tha mi-naomhachd air dol a mach air feadh na tìre uile." Agus dar a tha laimh an luchd-riaghlaidh air thoiseach ann an cionta, cò a's urrainn am pobull aca a chumail o a bhi air am bàthadh anns a chiont sin.

*Fur.* Tha so na bhròn, agus imridh e seasamh airson bròin.

*Glic.* Mar sin tha e, agus mar sin imridh e *seasamh.* Agus cuiridh mi ris, tha e na nàire, tha e na mhasladh, tha e na cheap-tuislidh do'n dall; oir ged bhitheadh daoine cho dall ri Mr Droch-dhuine 'féin, gidheadh 's urrainn iad fhaicinn an eatruimeachd amaideach a dh'imreas a bhi na iochdar do na h-ana-caitheamhan ăpail agus mhacnusach so uile. Ach tha aig mòran an leithsgeulan deiseil; sin r'a ràdh, gu bheil am pàrantan, am feara-pòsda, agus an inbh a' gairm air a shon, agus an leithide sin: 'seadh, gu bheil eisempleirean mhuinntir mhaith 'gan cuideachadh h-uige: ach cha bhi iad so uile ach mar lìon-an-damhain-alluidh, 'n uair nì tàrnanaich facail an Dé mhòir toirm o fhlaitheanas 'nan aghaidh, mar a nì e aig bàs no breitheanas; ach 'se mo ghuidhe gu'n deanadh se e a roimhe sin. Ach mo thruaighe! cha'n 'eil na leithsgeulan so ach na'n leithsgeulan lòm meallta, tha an fheoghainn phròiseil so a' gràdhachadh e a bhi aca mar sin. Labhair mi aon uair ri maighdean, ann an rathad cronachaidh, airson a h-éididh amaideach eatrom *neo-fheumail.* Ach dh'innis i dhomh, Gu'm b'e toil an tàilleir a dheanamh mar sud, 'n uair, mo thruaighe! a chaileag bhochd phròiseil, a thug i òrdugh do'n tàilleir a dheanamh mar sud. Tha mòran a' deanamh pàrantan agus feara-pòsda, agus tàilleir-

ean, agus an leithide sin, na leithsgeul meallta do fheoghainn eile; ach is iad an cridheachan truaillidh, agus a bhi a' toirt an rathaid dhoibh leò-san, ceud aobhar nan uile so uile.

*Fur.* A nis tha thu a' bruidhinn mu aobhar na pròis, guidheam ort feuch dhomh fòs n'is fhaide c'airson a tha pròis an tràs cho mòr ann am meas.

*Glic.* Feuchaidh mi dhuit ciod iad, a tha mis' a' smuaineachadh, na reusonan aige.

1. Is e a cheud aon, A chionn gu bheil an leithide de fheoghainn air an treòrachadh le an cridheachan féin, 's cha'n ann le facal Dhé. Dh'innis mi dhuit a roimhe, gur e ceud thobair na pròis an cridhe. Oir a mach as a chridhe tha pròis a tighinn; is ann air an aobhar sin do bhrìgh gu bheil iad air an treòrachadh le an cridheachan, a tha gu nàdurach ag aomadh gu'n togail an àird ann am pròis. Tha a phròis cridhe so 'gam buaireadh; agus le a mhealltaireachd a' toirt buaidh orra; 'seadh, tha e a' cuir feartain druidheachd ann an cuid itean *peacoic*, agus a réisd tha iad air an slugadh an àird le am faoineachd.

2. Reuson eile airson am bheil luchd-aidich cho pròiseil, (oir 's ann umpa-san a tha sinn a' labhairt an tràths'), 'se, a chionn gu bheil iad n'is eallamha gu gabhail eisempleir dhiubh-san a tha de'n t-saoghal, na a tha iad dhiubh-san a tha na'n naoimh da rìreadh. Tha pròis o an t-saoghal; "Oir na h-uile a ta o'n t-saoghal, ana-mhiann na feòla, ana-mhiann nan sùl, agus pròis na beatha, cha'n 'eil iad o an Athair, ach o'n t-saoghal." O'n t-saoghal, air an aobhar sin a tha luchd-aidich a' foghlum a bhi pròiseil. Ach cha bu chòir daibh iadsan a ghabhail airson eisempleir Bithidh air a ràdh an aghaidh so, Cha bu chòir, no do 'ur naoimh n'is mò, oir tha sibh cho pròiseil ri feoghainn eile: *Ma tha*, gabhadh iadsan nàire a ta ciontach. Ach dar a tha mi 'g ràdh gu'm bu chòir do luchd-aidich eisempleir a ghabhail airson am beath' dhiubh-san a tha na'n naoimh da rìreadh, tha mi a' ciallachadh mar a deir Peadar: Bu chòir dhoibh eis-

empleir a ghabhail dhiubh-san a bha ann an seann tìm na'n naoimh; oir b'iad na naoimh o sheann tìm a b'fhearr, air an aobhar so a dh'ionnsuidh a mhuinntir so sheòl e sinne airson ar n-eisempleir: Bitheadh caitheadh-beatha nam ban teisteil, agus co'-cheangailte ri eagal. "Am breagheachd, (a deir Peadar), na bitheadh i a bhreaghachd sin an leth-muigh, de dh'fhilleadh *no chasadh* an fhuilt, agus do chaitheamh òir, no de chuir orra deagh thrusgan; ach bitheadh *am breaghachd* duine fallaichte a chridhe, ann an sin nach 'eil truaillidh; eadhon breaghachd spioraid sheimh agus chiùin, ni a tha ann an sealladh Dhé de mhòr luach. Oir b'ann mar so, anns an t-seann tìm, a rinn na boirionnaich naomh a dh'earb mar an ceudna ann an Dia, iad féin, breagha, air dhoibh a bhi ann an umhlachd do am feara-pòsda féin."

3. 'Se reuson eile, do bhrìgh gu'n do dhi-chuimhnich iad truaillidheachd an nàduir féin. Oir imridh cuimhneachan air sin ar cumail iriosal, agus air dhuinn a bhi air ar cumail iriosal, bithidh sinn fad as o phròis. Tha an fheoghainn phròiseil agus an fheoghainn iriosal air an cuir an aghaidh a cheile: "Tha Dia a' cuir an aghaidh an fheoghainn phròiseil, ach a' toirt gràs do an fheoghainn iriosal." Agus an urrainn e a bhi air a smuaineachadh, gu'm bitheadh Criosduidh tuigseach na neach pròiseil? Tha tuigse air truaillidheachd ag aomadh gu ar leagadh iosal, cha'n ann gu ar togail an àird le pròis; cha'n ann le pròis cridhe, no pròis beath: ach 'n uair a tha duine a' tòiseachadh ri di-chuimhneachadh ciod a ta e, a réisd tha e, ma tha e aig àm sam bith, a' tòiseachadh ri a bhi pròiseil.

Saoileam gur e aon de na nithe a's neo-thuigsich' agus a's mi-chiataich' anns an t-saoghal, gu'm bitheadh duine pròiseil as sin a ta air a thoirt dh'à a dh'aon ghnothach gu cuibhrigeadh nàire a lomnochdais leis.

4. Muinntir a ta pròiseil, fhuair iad Dia agus a naomhachd a mach as an sealladh. Nam bitheadh Dia fa'n comhair, mar a ta e air an cùl'aobh; agus nam faiceadh iad e ann a naomhachd, mar a ta esan

'gam faicinn-sa ann an cuid peacaidhean agus nàire, cha ghabhadh iad ach beag taitneas ann an cuid faoineachdan ăpail. Tha naomhachd Dhé a' toirt air na h-ainglean an aghaidhean a chuibhrigeadh, a' crùbadh Chriosduidhean, dar a sheallas iad air, do'n dus agus do'n luath: agus mar a tha a Mhòralachd mar sin tha 'fhacal; air an aobhar sin tha iadsan 'ga mhi-ghnàthachadh, a tha 'ga thoirt leò gu cuideachadh pròis.

'San àit mu dheireadh. Ach ciod a's urrainn a bhi na chrioch dhoibh-san a tha pròiseil, ann an sgeudachadh féin a réir an doigh neònach aca? C'airson a tha iad airson imeachd le an dosain, agus an ciabhagan *cuailsanach* tairbh, le an gualainnean lomnochd, agus le an cìochan an crochadh a mach coslach ri ùgh bà? C'airson a tha iad airson dath an aodaoinnean, airson sìneadh a mach an amhaichean, agus airson an cuir féin anns na h-uile cumadh gus am bheil mac-meamna' pròiseil 'gan treòrachadh? An ann do bhrìgh gu'm b'àill leò Dia onorachadh? do bhrìgh gu'm b'àill leo an soisgeul a sgiamhachadh? do bhrì' gu'm b'àill leo maise chuir air an diadhachd, agus a chum toirt air peacaich tuiteam an gaol ri an tearnadh féin? Cha'n ann, cha'n ann, ach gu toileachadh an ana-mhiannan, gu riarachadh am mac-meamnan fiadhaich agus ana-caithteach; agus b'àill leam nach bitheadh neach sam bith 'ga dheanamh gu gluasad an àird ana-mhiann ann am feoghainn eile, chum na crìch gu'm faod iad neo-ghlaine a chuir an gnìomh maille riu. Tha mi a' creidsinn ciod sam bith an crioch, gur e so aon de rùintean mòr an diabhoil: Agus tha mi a' creidsinn mar an ceudna, gu'm bheil aig an t-Satan n'is mò air an tarruing a steach do pheacadh na neo-ghlaine le sealladh boisgeil aodaichean finealta, na a b'urrainn e a bhi aige air an tarruing h-uige d'an easbhuidh. Tha iongantas orm ciod a bha o shean air a ghairm èididh striopaich; gu cinnteach cha b'urrainn e a bhi ni bu dhruidheil agus bhuaireach na a tha èididhean mhòran de luchd-aidich an diugh.

*Fur.* Is caomh leam na thuirt thu glé mhaith; agus b'àill leam gu'm bitheadh na tha de bhoirionnaich phròiseil am Breatuinn, a tha ag aideachadh, an taobh-stigh do ruigsinn air do bhriathran agus am fuaim *a chluinntinn.*

*Glic.* Na tha agam air a ràdh, tha mi a' creidsinn gu bheil e fior; ach airson na boirionnaich phròiseil ann am Breatuinn a tha ag aideachadh, tha aca Maois agus na fàidhean; agus mar eisd iad riu-san, cionnus a réisd a's urrainn dùil a bhi againn gu'n gabhadh iad maith le a leithid a dh'adharc mhall-fhuaimneach reithe 'sa ta mise? Gidheadh, thuirt mise m'inntinn; agus a nis ma's àill leat, théid sinn air ar n-adhart gu cuid eile de dheanadais Mhr Droch-dhuine.

*Fur.* Cha'n eadh: Guidheam ort mus feuch thu dhomh ni sam bith eile mu dheighinn Mr Droch-dhuine, feuch dhomh fathast n'is pongail droch thoir-aidhean peacach so na pròis.

*Glic.* Le m'uile chridhe freagraidh mi d'iarrtas.

1. Réisd: Is e pròis a ta a' deanamh duine bochd cho coslach ris an diabhol ann an ifrinn, 's nach h-urrainn e ann, a bhi air aithneachadh a bhi iomhaidh agus coslas Dhé. Na h-ainglean, dar a rinneadh iad na'n diabhlan, b'ann tre iad a bhi air an togail no air an séideadh an àird le pròis. 'Se pròis mar an ceudna a tha a' togail no a' séideadh an àird cridhe a pheacaich, agus mar sin a' toirt air gu giùlan dearbh iomhaidh an diabhoil.

2. Tha pròis a' deanamh duine cho gràineil ann an sealladh Dhé, 's nach tig e, nach faod e a thighinn, am fagus do a Mhòralachd: "Ged tha an Tighearn àrd, gidheadh tha aige spéis do'n fheoghainn iriosal; ach an fheoghainn phròiseil is aithne dh'a fad as." Tha a phròis a' cuir Dhia agus an t-anam fada o cheile; cha leig a phròis do dhuine pròiseil a thighinn am fagus do Dhia, cha mhò leigeas Dia do dhuine pròiseil a thighinn am fagus dh'a-san: Nis tha so na ni uabhasach.

3. Mar a ta a phròis a' cuir, mar sin tha e a' cumail Dhia agus an t-anam fada o cheile. Tha Dia a' cuir an aghaidh an duine phròiseil, 'se sin, tha e 'ga ghrabadh, tha e 'ga fhuadach uaith, tha e a' fuathachadh a phearsa agus a dheanadais uile. A thighinn do òrduighean Dhé faodaidh an duine pròiseil ; ach a thighinn do a làthaireachd, co'-chomunn a bhi aige maille ris, no beannachd uaith, cha'n fhaigh e, oir tha an Dia Ard a' cuir na aghaidh.

4. Tha am facal ag ràdh, " gu'n sgrios an Tighearn tigh an duine phròiseil :" Sgriosaidh e a thigh : Faodaidh e a bhi air a thuigsinn, gu'n sgrios e esan agus a chuid. Mar sin sgrios e Pharaoh pròiseil, mar sin sgrios e Corah pròiseil, agus iomadh eile.

5. Tha pròis, far an tìg e, agus an riaraichear e, na roimh-theachdaire de bhreitheanas eigin nach 'eil fada na dheighe. 'N uair a theid pròis air thoiseach, leanaidh nàire agus léir-sgrios na dheighe. "'N uair a thig pròis, a réisd thig nàire. Theid pròis roimh leir-sgrios, agus spiorad àrdanach roimh thuiteam."

6. Ni mairsinn ann am pròis cor duine bochd cho do-leighis as a tha cor nan diabhailean féin.

Agus tha eagal orm gu'm b'e so cor Mhr Droch-dhuine, agus gu'm b'e sin an reuson gu'n do bhàsaich e mar sin mar a rinn e ; mar a dh'fheuchas mi dhuit gun dàil.

Ach ciod am feum dhomh mar so labhairt mu ghniomhairean fa leth, no gu h-àraidh mu pheacaidhean uamhasach Mhr Droch-dhuine, dar a chaidh a bheath gu h-iomlan, agus a ghniomhairean uile, mar gu'm b'eadh gu deanamh an àird aon chorp tomadach de pheacadh ? An àit a chreidsinn gu'n d'robh Dia ann, chuir a bheul, a bheath agus a ghniomhairean an céill, nach do chreid e a leithid de nì : " Thuirt a pheacadh an leth-stigh de mo chridhe, nach d'robh eagal Dhe fa chomhair a shùilean." An àit onorachadh Dhé, agus an àit glòir a thoirt dh'à airson aon sam bith de a thròcairean, no fo aon sam bith de a fhreasdalan maith d'a thaobh (oir tha Dia gu maith

dó na h-uile, agus a' léigeadh do a ghrian soillseachadh, agus 'uisge tuiteam air an fheoghainn mhi-thaingeil agus mhi-naomha) 's ann a chuireadh e a ghlòir air leth do aobhairean eile—*bheireadh e a ghloir do aobharan eile.*

Ma bha iad nan tròcairean, chuireadh e iad (mur d'thug aghaidh fhosgailte an fhreasdail dh'à a bhreug) as leth a chiall, a shaothair, a chùram, a dhìcheall, a sheòltachd féin, no an leithide sin: ma bha iad nam mi-shealbhan, chuireadh e iad as leth (no mheasadh e iad nan sliochd de *dh'fhortan*) tubaist, tuiteamas, droch-steòrnadh chùisean, droch-rùn nàbuidhean, no a bhean a bhi diadhaidh, agus a' caitheamh (mar a ghairm se e,) cus tìm ann an leughadh, ag ùrnuigh, no an leithide sin. Cha d'robh e ann a shlighe-sa gu aideachadh Dhia, ('se sin, gu gràsmhor), no a laimh ann an nithe; ach, mar a deir am faidh, "Bitheadh fabhar air fheuchainn do'n aingidh, gidheadh cha'n iunnsaich e ionracas." Agus a rithist, "Cha do thill iad h-uige-san a rinn am bualadh, cha mhò a dh'iarr iad Tighearn nan sluagh." B'e so gnè Mhr Droch-dhuine; cha deanadh aon chuid tròcairean no breitheanas a thoirt air-san an Tighearn iarraidh. Cha'n e sin a mhàin, ach mar a deir sgriobtur eile, "Cha toireadh e an aire do oibre Dhé, no do oibreachaidhean a làmhan, aon chuid ann an tròcairean no ann am breitheanasan." Ach n'is fhaide, an uair a bha e le freasdal air a thilgeadh fo na meadhonan a b'fhearr airson 'anam, (oir, mar a bha air fheuchainn a roimhe, air dh'a maighstir maith a bhi aige, agus roimhe-san athair maith, agus an deigh sin uile bean mhaith, agus air dh'à a bhi cuid a dh'uairean air turas, agus air a thilgeadh fo éisdeachd searmoin mhaith, mar a theidheadh e cuid a dh'uairean airson ùireachd a dh'éisdeachd searmonaich maith), bha e do ghnà gun chridhe gu deanamh feum dhiubh: "Ann an tìr so na h-ionracais dhéiligeadh e gu neo-ionraic, agus cha shealladh e air mòralachd an Tighearna.

An àit urram a thoirt do'n fhacal, dar a chuala se e air a shearmonachadh, air a leughadh, no air a labhairt uime, chaidleadh e, labhradh e mu ghnothach eile, air neo chuireadh e an aghaidh ughdarras, co'-sheirm, agus gliocas nan sgriobtuirean; ag ràdh, cionnus a tha fios agad gur h-iad facal Dhe? Cionnus a tha fios agad gu'm bheil na cantuinnis so fior? Chanadh e gu'n d'robh na sgriobtuirean, mar sròn de chéir, agus gu'm faodadh duine an tionnda' ge b'e taobh a b'àill leis: gu bheil aon sgriobtur ag ràdh aon ni, agus sgriobtur eile ag ràdh gu buileach na aghaidh; thuilleadh air sin, gu bheil iad a' deanamh luaidh air mìle de nithe a tha neo-chc.nasach a bhith; gur h-iad a's aobhar do na h-uile cho'strighean agus aimhreitean a tha anns an tìr. Air an aobhar sin faodaidh tu (chanadh e) fathast a smuaineachadh na's àill leat, ach ann am inntinn-sa tha iad n'is fearr aig socair a's lugha aig am bheil r'a dheanamh riu.

An àit gaol agus urram a thoirt dhoibh-san a ghiùlan ann an clàr an aodainn ainm Chriosd, agus ann am beathan ìomhaidh Chriosd, bhitheadh iad na'n òran, na'n aobhar sùgraidh, agus na'n cusbairean sgainnil aig-sa. Dheanadh e aon chuid fanoid air an giùlan stuaim, an cainnt ghràsmhor, am béus chiùin, air neo mhionnaicheadh e gu garg gu'n d'rinn iad na h-uile ann am mealltaireachd, agus ann an cealgaireachd. Dh'oidhirpicheadh e ri deanamh muinntir dhiadhaidh cho gràineil agus dì-mheasach 'sa b'urrainn e; breugan sam bith a bha air an deanamh le neach sam bith, a chum am mi-chliù-san, iad sud dhìonadh e airson fìrinn, agus cha'n fhuilgeadh e a bhi air a bhacadh. Bha e glé choslach riu-san mu'm bheil am fàidh a' labhairt, "a shuidheadh agus a sgainnilicheadh mac a mhàthair;" 'seadh, bhruidhneadh e gu sgainnealach mu dheighinn a mhna, ged a dh'innis a choinsiens dà, agus dh'fhianuisicheadh iomadh, gu'n d'robh i na bean glé dheagh-bheusach. Thogadh e fòs sgainnilean air càirdean a mhnà e-féin, a' cumail a mach gu'n do threòraich an teagasg gu neo-

stuamachd, agus 'nan co'-chruinneachaidhean, gu'n do ghniomhairich agus gu'n d'rinn iad, sin a bha mi-chiatach do dhaoine agus do mhnathan; gu'n do chuir iad neo-ghlaine an gniomh, *agus mar sin de chach.* Bha e glé choslach riu-san a chum a mach gu'n canadh an t-abstol, " Deanamaid olc a chum gu'n tig maith dheth," no coslach riu-san mu'm bheil e mar so sgriobhte: " Aithris e, ars' iad-sa, aithrisidh sinne e." Agus nam b'urrainn e ni sam bith fhaotuinn air a cheann aig an d'robh sgainnil ann, ma rinn e uiread as beantuinn ri luchd-aidich, cia breugach sam bith a bha e air aithris, O'h! réisd dheanadh e uaille, gàire, agus bhitheadh e subhach, agus chuireadh se e air a chuideachd uile, ag ràdh, croch iad, na daoighearan, cha'n 'eil *bairill* sgadain n'is fearr na a cheile de am braithreachas naomh uile; Coslach ri coslach, ars' an diabhol ris a ghualadair; 'se so ar muinntir riaghailteach. Agus a réisd chuireadh e na h-uile dhachaidh le droch ghuidhe.

*Fur.* Ma bhitheas iadsan a ni aideachadh de dhiadh'achd glic, ni caithrisean agus facalan Mhr Droch-dhuine iad n'is caithrisiche agus n'is cùramaiche anns na h-uile nithe.

*Glic.* Tha thu 'gràdh gu fior ; oir dar a chì sinn gu bheil daoine a' caithris airson ar bacaich, agus a' deanamh gàirdeachas ri faicinn sinne a' tuisleadh agus a' tuiteam, bu chòir d'a sinne a dheanamh n'is cùramaiche.

Tha mi a' smuaineachadh gu'n d'robh e cho taitneach do Mhr-Droch-dhuine gu cluinntinn, togail, agus innseadh bhreugan, agus sgeulachan breugach orra-san anns an d'robh eagal an Tighearna, 'sa bha e air a shon a dhol do leabaidh dar a bhitheadh e sgìth. Ach leigidh sinn aig an àm so na nithe so a seachad. Oir mar a bha e anns na nithe so olc gu leòir, mar sin chuir e riu-so iomadh eile d'an leithide.

Bha e na dhuine feargach, corruicheil, farmadach ; duine do nach b'aithne ciod bu chiall do chiùineachd, chaomhalachd, no sheimheachd ; cha mhò a dh'iarr e

iunnsachadh. B'e a ghnè nàdurach a bhi neo-aoidheil, *iargalta*, atmhor, coimheach, agus n'is measa, agus thug e a leithid de shaorsa' d'a inntinn, a thaobh so, 's gu'n d'thug se e gu bhi cuthachail agus ainneartach anns na h-uile nithe, gu h-àraidh an aghaidh maitheas féin, agus an aghaidh nithe eile cuideachd, dar a bha e ann an corruich.

*Fur.* Tha Solomon ag ràdh, " Is amadan esan a ta ann an corruich."

*Glic.* Tha e 'gràdh mar sin ; agus ag ràdh thuilleadh air sin, " gu bheil fearg a' foiseachadh ann an uchd amadanan." Agus, gu firinneach, ma's comharradh amadain fearg a bhi aige a' foiseachadh 'na uchd, réisd bha Mr Droch-dhuine, ge be sam bith a bharail a bh'aige de a chomasan féin, na amadan de mheudachd nach bu bheag.

*Fur.* 'Se amadanan air a chuid a's mò a's glice ann an sùilean féin.

*Glic.* Is fior ; ach bha mise ag ràdh, ma tha e na chomharradh gu bheil duine na amadan, dar a tha fearg a' foiseachadh 'na uchd, a reisd ciod d'an comharradh e, a shaoileas tu, dar a tha mi-rùn agus farmad a' foiseachadh an sin? oir le m'fhios-sa, bha Mr Droch-dhuine na dhuine cho mi-rùnach, agus cho farmadach as (an cumantas) mu'n urrainn thu a chluinntinn.

*Fur.* Gu cinnteach tha mi-rùn agus farmad a' sruthadh o phròis agus àrdan, agus iad-sa a rithist o ain-eolas, agus ain-eolas o'n diabhol ; agus smuainich mi, o'n labhair thu mu phròis Mhr Droch-dhuine a roimhe, gu'm bitheadh againn rud-eigin dhiubh so mus sguireadh sinn.

*Glic.* Tha farmad a' sruthadh o ain-eolas da rìreadh ; agus bha am Mr Droch-dhuine so na aon cho farmadach, far an do chuir e an aghaidh, 's gu'n atadh e leis mar a dh'atas (mar a deir sinn,) losgan le puision. Dh'fhaodadh esan ris an d'robh aige mi-rùn, aig àm sam bith, eadhon farmad a leughadh 'na ghnuis, cia b'e àit an do choinnich e ris, no ann an ciod sam bith a bh'aige r'a dheanamh ris.

Bha fharmad cho mòr agus làidir, 's ma thionnd e aig àm sam bith a cheann an aghaidh duine, gur gann a bhitheadh e idir air a tharruing a steach a rithist: chaithriseadh e thairis air an duine sin gu deanamh cron d'a, mar a chaithriseas an cat thairis air an luch gu a sgrios; 'seadh, dh'fhuiricheadh e seachd bliadhna, gus am bitheadh aige cothrom air a chiurradh, agus 'n uair a bha e aige, bheireadh e air gu'm fairicheadh e cuidthrom fharmaid.

Tha farmad na ni diabhlaidh; tha an sgriobtur ag innseadh, nach urrainn neach sam bith seasamh roimhe: "Tha clach tròm, agus tha a ghaineamhach cuidthromach; ach tha corruich amadain n'is truime na iad araon. Tha corruich an-iochdmhor, agus tha fearg ainneartach; ach cò a's urrainn seasamh roimh fharmad?

Tha an fharmad so, airson a ghràinealachd, air a chunntadh 'am measg nan daoighearachdan a's gràineile a th'ann, mar adhaltranas, murt, misg, ruidhtearachdan, druidheachdan, saobh-chreideamhan, ceannairceau, agus mar sin a sios. 'Seadh, tha e na thruaillidheachd cho gamhlasach, 's gu'm bheil e a' lobhadh dearbh chràimhean an neach anns am bheil e a chòmhnuidh; "Tha cridhe fallan na bheath do'n fheòil; ach is e farmad lobhadh nan cràimh."

*Fur.* 'Se an fharmad so dearbh athair agus mhàthair mhòran de dh'aingidheachdan grànda agus uabhasach: tha mi 'g radh, 'se an dearbh athair agus mhàthair; tha e araon 'gan gin, agus mar an ceudna 'gan àrach an àird, gus an tig iad gu an abuicheachd mhallaichte ann a uchd-san a tha a' toirt aoidheachd dhaibh.

*Glic.* Thug thu dh'a samhladh glé cheart, ann an gairm deth athair agus màthair mhòran eile de dh'aingidheachdan uabhasach; oir a ta e na rud cho nimheil agus cho gràineil, 's gu bheil e a' cuir uile chùrsa an nàduir a mach a òrdugh; agus 'ga dheanamh neo-iomchuidh airson ni sam bith ach an-riaghailt, agus na àite-gleidhidh airson gach uile dhroch-

rud: "Oir an t-àit am bheil farmad agus strì, an sin tha an-riaghailt, agus gach uile dhroch obair." Uime-sin, tha mi 'gràdh, gu'n do ghairm thu e gu ceart, dearbh athair agus mhàthair mhòran de pheacaidhean eile. Agus a nis airson tuille foghlum dhuinn, cunntaidh mi 'n àird mu chuid de shliochd an fharmaid.

1. Tha farmad, mar a dh'innis mi dhuit a roimhe, a' lobhadh dearbh chràimhean an neach a tha a' toirt aoidheachd dh'a. Agus,

2. Mar a luaidh thus' mar an ceudna, tha e n'is truime na clach, na gainmheach; 'seadh, agus cuiridh mi ris, tha e a' tuiteam coslach ri clach-mhuilin air a cheann. Air an aobhar sin,

3. Tha e 'ga mharbhadh-san a tha 'ga thilgeadh, agus esan air am bheil e air a thilgeadh. "Marbh-aidh farmad an neach neo-thoinisgeach;" 'se sin, esan anns am bheil e a chòmhnuidh, agus esan a's cus-bair d'a.

4. B'e sin mar an ceudna a mharbh Iosa Criosd e-féin; oir gheur-lean a nàimhdean e tre am farmad.

5. B'e farmad a b'aobhar do Ioseph a bhi air a chreic le a bhràithrean do'n Eiphit.

6. Is e farmad aig am bheil an làmh ann an dean-amh mi-chòrdadh 'am measg naoimh Dhé.

7. Is e farmad ann an cridhe pheacaich, a tha 'gan gluasad an àird gu fuadach ministeirean Dhé a mach as an crìochan.

8. Ciod a chanas mi? 'Se farmad a ta na dhearbh sheòmar-àraich de chagraichean, cho'-strighean, chul-chàinidhean, sgainnilean, mhaslaidhean, mhurtan, agus mar sin a sios.

Cha'n 'eil e so-dheanta uile mheasan fa leth an fhreumh pheacach so aithris. Air an aobhar sin cha'n iongantach gu'n d'robh Mr Droch-dhuine na leithid de dhuine dhroch-gné'ach: oir bha freumhan mòr nan uile ghnè de dh'aingidheachdan ann-san, gun a bhi air am marbhadh, gun a bhi air an leòn, gun bheantuin riu.

*Fur.* Ach tha e na chor ainneamh, eadhon cor so Mhr Droch-dhuine nach do bheanadh ris a riamh 'na bheath uile le agartas-coguis airson a dhroch caithebeath.

*Glic.* Agartas-coguis! Cha'n urrainn mi a ràdh gu'n d'robh e a riamh aige, ma' 'se le agartas-coguis gu bheil thu a' cialluchadh aithreachas airson a chuid uilc. Gidheadh dà uair, tha cuimhn' agam, bha e fo chuid-eigin de thrioblaid inntinn mu thimchioll a chor: Aon uair dar a bhris e a lurgan a' tighinn dhachaidh fo mhisg o'n tigh-òil; agus uair eile dar a thuit e gu tinn, agus a shaoil leis gu'm bàsaicheadh e: A thuilleadh air an dà uair so, cha'n 'eil cuimhn' agam air tuille.

*Fur.* An do bhris e a lurgan a réisd?

*Glic.* Bhris; aon uair is e a' tighinn dhachaidh fo mhisg o'n tigh-òil.

*Fur.* Innis dhomh cionnus a bhris e i?

*Glic.* C'uime, air àm bha e aig tigh-òil, an tigh olc sin a tha mu'n cuairt do dhà no thrì mhìltean o a dhachaidh, agus air dh'à an sin òl gu teann 'sa chuid bu mhò de'n làtha, dar a bha 'n oidhch air tighinn, cha'n fhuiricheadh e ni b'fhaide, ach gairmead e airson an eich aige, faighead e 'n àird, agus mar dhuine fo'n chuthach (mar is gnàthach le feoghainn mhisgeach marcachadh) as a thug e, cho teann 'sa b'urrainn an t-each aige lurganan a chuir ris an talamh. Mar so mharcaich e, gus an d'thainig e gu àite salach, far an do bhrùchd an t-each aige a steach, thuit e, thilg e a mhaighstir, agus le a thuiteam bhris e a lurgan: mar sin an sin luidh e. Ach cha smuainicheadh tu cionnus a mhionnaich e an toiseach. Ach an deigh greis, air teachd d'a h-uige fein, agus fhaireachdan le a phian, agus neo-fheumaileachd a lurgain, ciod an cor 'san d'robh e, agus fòs ann an eagal gu'm bitheadh an car so na bhàs d'a; thòisich e ri éigheachd a mach a réir doigh a leithid. A Thighearn cobhair mi! A Thighearn bitheadh tròcair agad orm! A Dhia mhaith saor mi! agus an leithide sin. Mar sin

an sin luidh e gus an d'thainig cuid a seachad, a thog e an àird, a ghiùlan e dhachaidh, far an do luidh e greis, mus b'urrainn e dhol o a dhachaidh a rithist.

*Fur.* Agus a réisd tha thu 'g ràdh gu'n do ghairm e air Dia.

*Glic.* Dh'éubh e a mach ann a phian, agus chanadh e, O Dhia! agus, O Thighearn' cobhair mi! Ach co dhiubh a b'ann a chum 's gu'm bitheadh a pheacaidhean air am maitheadh, agus 'anam air a thearnadh, no a chum a bhi saor de a phian, cha dean mi gu cinnteach breith a thoirt; ged tha eagal orm gu'm b'ann a mhàin airson an aobhar mu dheireadh; do bhrìgh an uair a bha a phian air falbh, agus a fhuair e dòchasan leasachaidh, eadhon mus b'urrainn e a dhol o a dhachaidh, thilg e dheth a bhi 'g ùrnuigh, agus thòisich e ri a sheann chluich, sin r'a ràdh, a bhi cho olc 'sa bha e a roimhe. Chuireadh e a réisd airson a sheann chomraidean; thigeadh a shiùrsaigean mar an ceudna a dh'ionnsuidh a thigh gu 'fhaicinn, agus maille riu-sa bhitheadh e, cho maith 'sa b'urrainn e airson a lurgain chrùbach, cho truaillidh 'sa b'urrainn iadsa a bhith airson an cridheachan.

*Fur.* Bha e na iongantas nach do bhris e amhaich.

*Glic.* Dh'fhalbhadh amhaich an àit a lurgain, ach gu'n d'robh Dia fad-fhulangach d'a thaobh; thoill se e deich mìle uair thairis. Bha iomadh, mar a chuala mis', agus mar a dh'innis mi dhuit a roimhe, a ghabh an cuid eich dar a bha iad fo mhisg mar esan; ach chaidh iad o'n phoit do'n uaigh; oir bhris iad an amhaichean eadar an tigh-òil agus an dachaidh. Bha fear faisge oirne mar an ceudna a mhisgich e-féin marbh; dh'òl e agus bhàsaich e 'na dheoch.

*Fur.* Tha e na nì brònach bàsachadh fo'n mhisg.

*Glic.* Mar sin tha e; ach gidheadh is iongantach leam nach 'eil tuille a' bàsachadh mar sin. Oir aig toirt fainear an-tromaichead a pheacaidh sin, agus cho liugha 'sa tha de pheacaidhean eile na cho'-chuideachd, mar mionnan, toibheuman, breugan, ruidhteireachdan, carraidean, agus mar sin a sios; tha e na iongan-

tas dhomh-sa, gu'n rachadh neach sam bith a ta beò anns a pheacadh sin as o a leithid de bhuille o fhlaitheanas, 'sa thilgeadh iad a mhàin do an uaighean. Thuilleadh air sin, dar a bheir mi fainear mar an ceudna cionnus, dar a tha iad cho misgeach ri brùidean, a mharcaicheas iad, gun eagal cunnart sam bith, coslach ri feoghainn fo'n chuthach, eadhon mar gu'n do dhùlanaich iad Dia gu beantuinn riu na'm bu dàna leis, airson iad a bhi misgeach: Tha mi 'g ràdh, gu bheil iongantas orm nach 'eil e a' tarruing air ais a fhreasdalan gleidhidh uatha, agus am fàgail do na cunnartan agus na léir-sgriosan ud a thoill iad le am peacaidhean, agus, le an cuthach, do'm brùchdadh siad iad-féin: A mhàin gu bheil mi a' toirt fainear a rithist, gu'n do chomharraich e là anns an cunnt e riu, agus gu'm bheil e a' deanamh fòs gu cumanta eisempleirean de chuid, gu fheuchainn gu bheil e a' toirt aire d'am peacadh, a' fuathachadh an slighe, agus gu'n cunnt e riu air a shon, aig an àm shuidhichte.

*Fur.* Is fiù e ar n-aire, beachd a ghabhail cionnus a tha Dia, gu feuchainn fhuath do pheacaidhean dhaoine, a' bualadh cuid dhiubh a mhàn le buille; mar briseadh lurgain Mhr Droch-dhuine: oir gun amharus bha sin na bhuille o fhlaitheanas.

*Glic.* Is fiù e ar n-aire da rìreadh. Bu bhuille fhollaiseach i, thuit i air an fheadh a bha e ann an àirde a pheacaidh. Agus tha e a' sealltuinn glé choslach ris sin ann an Iob: "Uime-sin is aithne dh'a an oibrichean, agus tilgidh e bun os-cinn iad anns an oidhch air chor 's gu'm bi iad air an sgrios. Buailidh e iad mar dhaoine aingidh ann an sealladh follaiseach mhuinntir eile;" no mar a tha iomall na duilleig 'ga leughadh, "ann an àit luchd-amharc." Tha e 'gan leagadh le a bhuille ann an àit luchd-amharc. An sin bha Mr Droch-dhuine air a leagadh; bha a bhuille air a toirt fainear leis na h-uile neach: B'e a lurgan bhriste aig an àm sin an seanachas baile. Bhris Mr Droch-dhuine a lurgan, ars' aon; cionnus a bhris e i?

ars' aon eile; dar a bha e a' tighinn dhachaidh misgeach o a leithid a thigh-òil, arsa tri-amh aon: breitheanas o Dhia air, ars' ceithramh aon. Tha a pheacadh, a nàire, agus a pheanas so, uile air an deanamh so-fhaicsinneach do na h-uile a tha m'a thimchioll. Innsidh mi an so dhuit sgeul no a dhà eile.

Leugh mi ann an Sgathan Mhr Clàrc airson peacaich, Gu'n d'rinn misgeadair àraidh, air àm, uaill ann a chùpain, Nach d'robh aon chuid flaitheanas no ifrinn ann; mar an ceudna thuirt e gu'n d'robh esan a' creidsinn, nach d'robh anam aig duine; agus air a shon fein deth, gu'n creiceadh e anam ri aon sam bith a cheannaicheadh e. Réisd cheannaich aon de a chomraidean e uaith airson cùp fiona, agus gu grad cheannaich an diabhol ann an cumadh duine e o an duine sin a rithist aig a phrìs cheudna, agus mar sin 'nan lathair uile, ghabh e greim air an fhear-creic'-anaim, agus ghiùlan se e air falbh tre an athar, air chor's nach do chualas uime a riamh tuille.

Tha e ag innseadh dhuinn mar an ceudna, Gu'n d'robh aon aig *Salisburie*, ann am meadhon a shlainte, ag òl ann an tigh-òsda; agus dh'òl e slainte do'n diabhol, ag ràdh mur tigeadh an diabhol agus geall-òil a chuir ris-san, nach creideadh e gu'n d'robh aon chuid Dia no diabhol *ann*. Air d'a sin a ràdh, chabhagaich a chomradan buaillte le eagal, a mach as an rùm; agus gu grad an deigh sin, air do'n òsd-fhear fuaim uamhaidh a chluinntinn, agus àileadh breun fhaighinn, ruith e 'n àird do'n t-seòmar, agus a' tighinn a steach, dh'iunndrain e 'aoidhe, agus fhuair e an uinneag briste, an crann iarunn innte lùbte, agus làn fala: Ach cha chualas a riamh mu dheighinn an duine an deigh sin.

A rithist, tha e ag innseadh dhuinn mu dheighinn maor o *Hedlie*, neach air dh'a a bhi fo mhisg aig *Melford*, fhuair e air an each aig gu marcachadh tre na sràidean, ag ràdh, Gu'n giùlanadh an t-each aig-sa e a dh'ionnsuidh an diabhol. Agus gu grad thilg an t-each aig e, agus bhris e amhaich. Tha na nithe so

n'is measa na briseadh lurgain Mhr Droch-dhuine, agus bu choir do'n so a bhi na rabhaidh do na h-uile de a chàirdean a ta beò, d'eagal gu'n tuit iadsan mar an ceudna le am peacadh ann am breitheanasan dubhach so Dhé.

Ach, mar a thuirt mi, dhi-chuimhnich Mr Droch-dhuine gu luath na h-uile; bha a choinsiens air a thachdadh, mus d'robh a lurgan air a leigheas. Agus air an aobhar sin, mus d'robh e gu maith o thoradh aon pheacaidh, bhuair e Dia gu breitheanas eile a chuir gu a ghlacadh: Agus mar sin rinn e gu luath an deigh sin. Oir gun mhòran mhiosan an deigh do a lurgan a bhi slàn, bha aige braiseadh glé chunnartach de thinneas, ionnas, a nis gu'n do thòisich e ri smuaineachadh gu'n imreadh e bàsachadh *gun dail.*

*Fur. Ceart*, agus ciod a smuainich agus a rinn e a réisd ?

*Glic.* Smuainich e gu'n imreadh e a dhol do ifrinn; *air* so tha fhios agam, oir cha b'urrainn e sguir do chantuinn mar sin. Gu mo chuimhne a's fearr, luidh e ag eubhachd a mach fada aon oidhche fo eagal, agus air uairean chrithnicheadh e air chor's gu'n toireadh e air an leabaidh fein crith fodha. Ach, och ! cia mar a rinn smuaineachadh air bàs, teine-ifrinn, agus breitheanas shiorruidh a réisd a chràdh. Dh'fhaodadh eagal a bhi air fhaicinn 'na ghnúis, agus ann a luasgaidhean h-uige agus uaith: Dh'fhaodadh e mar an ceudna bhi air a chluinntinn ann a bhriathran, agus a bhi air a thuigsinn le *a chuid* osnaichean tròm. Dh'eubhadh e gu minig, Tha mi millte, tha mi millte: mhill mo bheath thruaillidh mi !

*Fur.* A réisd bha na smuaintean Ana-creideach agus na barailean a bh'aige a roimhe, ro lag a nis gu tac a chumail ris o eagalan damnaidh siorruidh.

*Glic.* Bha ! bha iad ro lag a rìreadh. Faodaidh iad riarachadh gu mùchadh coinsiens, 'n uair a tha duine ann am meadhon a shoirbheachaidh, agus gu cruaidheachadh a chridhe an aghaidh na h-uile comhairl mhaith; dar a tha duine air fhàgail le Dia, agus air

a thoirt an àird do inntinn chaillte. Ach Och! imridh smuaintean, agus baraileean Ana-creid'each crupadh agus leaghadh air falbh, dar chuireas Dia, 'seadh, dar a thig e le, tinneas a dh'fhiosrachadh anam a leithid de pheacach airson a pheacaidh. Bha duine a chomhnuidh mu'n cuairt de dhà mhìle dheug uainne, a dh'iunnsaich an àird e-féin ann a bharailean Ana-creid-'each, air chor 's gu'n d'oidhirpich e mu dheireadh air leabhar a sgriobhadh an aghaidh Iosa Criosd, agus an aghaidh ughdaras diadhaidh nan sgriobtuirean. (Ach tha mi a' saoilsinn nach d'robh i air a dealbhbhualadh,) *Reisd*, an deigh mòran lathachan, bhuail Dia e le tinneas, leis an do bhàsaich e. Mar sin air dh'à a bhi tìnn, agus a smuaineachadh air a roimhe dheanadais, thainig an leabhair a sgriobh e a steach d a inntinn, agus maille rithe a leithid de mhothachadh air 'aingidheachd ann a sgriobhadh, 's gu'n do reub e a choinseans mar a reubadh leòmhan meann. Luidh e air an aobhar sin air a leabaidh-bàis ann an cor dubhach, agus ann am mòr chràdh coinsiens: chaidh cuid de mo chàirdean-sa fòs g'a fhaicinn: agus dar a bha iad ann a sheòmar aon là, ghairm e gu cabhagach airson peana, dubh, agus papeir, nithe dar a bha iad air an toirt d'à, a ghabh e agus a sgriobh e mar so, Imridh mise, (leithid a neach, ann a leithid a bhaile,) a dhol do theine ifrinn, airson sgriobhadh leabhar an aghaidh Iosa Criosd, agus an aghaidh nan sgriobtuirean naomha. Agus thogradh e fòs leum a mach air uinneag a thigh gu e-féin a mharbhadh, ach bha e leo-san air a bhacadh o'n sin: mar sin bhàsaich e 'na leabaidh, a leithid a bhàs sa bha e. Bithidh e gu maith ma ghabhas feoghainn eile rabhaidh leis-san.

*Fur.* Is sgeul chomharraichte an sgeul so.

*Glic* Tha i cho fior 'sa tha i comharraichte: Fhuair mise i uath-san a dh'fhaodas mi a chreidsinn, muinntir mar an ceudna a bha iad-féin nan sùil agus na'n cluais-fhianuisean; agus fòs a ghlac e 'nan gàirdeanan, agus a thiorc e 'n uair a thogair e leum a

mach air uinneag a sheòmair, gu e-fein a dhìth-eachadh.

*Fur. Sin fein*, dh'innis thu dhomh ciod a b'iad smuaintean Mhr Droch-dhuine (dar a bha e tinn) mu a chor; guidheam ort innis dhomh mar an ceudna ciod a rinn e réisd dar a bha e tinn.

*Glic.* A rinn e! rinn e mòran nithe, nithe tha mise cinnteach nach do smuainich e a riamh a dheanamh, agus nithe, gu cinnteach, airson nach do sheall a bhean agus a chlann aige.

Ann a bhraiseadh tinnis, bha a smuaintean gu buileach air an caochladh mu dheighinn a mhna; tha mi 'g ràdh a smuaintean cho fada 'sa b'urrar breith a thoirt le a bhriathran agus a ghiùlan rithe. Oir b'i a bhean mhaith, a bhean dhiadhaidh, a bhean onorach, a thunnag agus a ghaolaich, agus na h-uile, *a nis*. A nis dh'innis e d'i, gu'n d'robh aice-sa a chuid a b'fhearr deth, air d'i beath mhaith a bhi aice gu seasamh làimh rithe, an fheadh a rinn a mhi-stuamachdan-sa agus a bheath ain-diadhaidh do ghnà a gheur-bheachdachadh 'san aodann. Nis dh'innis e dh'i gu'n d'robh a chomhairl a thug ise gu minig dh'à maith; ged bha esan cho olc as nach do ghabh e i.

A nis dh'éisdeadh e rithe a' làbhairt ris, agus luidheadh e ag osnaich lamh rithe an fheadh a rinn i mar sin. A nis dh'iarradh e oirre a bhi 'g ùrnuigh air a shon, a chum 's gu'm bitheadh e air a thioreadh o ifrinn.

Dh'aontaicheadh e mar an ceudna a nis, gu'n tigeadh cuid de a ministeirean maith-sa d'a ionnsuidh a chum a chomhfhurtachadh; agus bhiodh e coslach ri a bhi a' feuchainn caoimhneas dhoibh, dar a thigeadh iad, oir riaraicheadh e iad gu caoimhneil le briathran, agus dh'éisdeadh e gu dìcheallach ris na thuirt iad, a mhàin nach bu chaomh leis gu'n labhradh iad mòran mu dheighinn a dhroch caithe-beath, a chionn gu'n d'robh a choinsiens air a luchdachadh leis sin marthà: cha d'robh e fo churam a nis gu faicinn a sheann chomradan, bha smuaintean umpa nam pian;

adh dh'à; agus a nis bhruidhneadh e gu caomhail ris an leanabh sin aige a ghabh an deigh ceuman a màthair, ged nach b'urrainn e idir a fulang a roimhe.

Dh'iarr e fòs ùrnuighean muinntir mhaith gu'n deanadh Dia de a thròcair a chaomhnadh beagan ni b'fhaide, a' gealltuinn, na'n deanadh e uiread as leagadh dh'a fàs gu maith an aon uair so; ciod an duine nodha, ciod an duine aithreachail a bhitheadh e a thaobh Dhia, agus ciod an companach gaolach a bhitheadh e do a bhean; ciod an t-saorsainn a bheireadh e d'ì; 'seadh, cia mar a theidheadh e maille ri e-féin gu éisdeachd a ministeirean-sa, agus cia mar a theidheadh iad làmh ann an làmh anns an rathad gu flaitheanas còmhla.

*Fur.* An so bha taisbeanadh breagh de nithe; mo làimh-sa dhuit gu'n d'robh a bhean aige subhach airson so.

*Glic.* A bhean aige! Bhà ì, agus mòran de mhuinntir mhaith eile a thuilleadh oirre; bha e air a thoirm air feadh a bhaile uile ciod an t-atharrachadh mòr a bha air oibreachadh air Mr Droch-dhuine; cia brònach a bha e airson a pheacaidhean, cia mar a thòisich e ri gràdhachadh a mhna, cia mar dh'iarr e gu'n deanadh daoine maith ùrnuigh ri Dia a chum esan a chaomhnadh; agus ciod na geallaidhean a rinn e 'nis do Dhia ann a thinneas, na'n deanadh e uiread as a thogail o a leabaidh-thinnis gu slàinte a rithist, ciod an duine nodha aithreachail a bhitheadh è a thaobh Dhia, agus ciod an companach gaolach do a bhean mhaith.

*Réisd*, rinn ministeirean ùrnuigh, agus rinn muinntir mhaith gàirdeachas, a' saoilsinn gu deimhin gu'n d'fhuair iad a nis duine o an diabhol; cha'n e sin a mhàin ach cuid de an fheoghainn bu laige *dhiubh* cha d'rinn maille o a ràdh, gu'n do thòisich Dia obair gràis ann a chridhe; agus a bhean aige, am boirionnach bochd, cha'n urrainn thu a smuaineachadh cia deònach a bha i gu a chreidsinn mar sin; rinn i gàirdeachas, agus bha i an dùil mar a b'àill leatha e a bhi

aice; Ach, och! och! ann an tìm beag dhearbh nithe uile air a chaochladh dhoigh.

An deigh d'a a leabaidh a chumail greis, thòisich a thinneas air laghdachadh, agus dh'fhairich se e-féin ni b'fhearr; mar sin bha e ann an tìm beag cho breagh air leasachadh, 's gu'm b'urrainn e imeachd mu'n cuairt do'n tigh, agus fòs fhuair e deagh chàil airson a bhidh; agus a nis rinn a bhean aige agus a càirdean maith seasamh ann am fadaidheachd gu faicinn Mr Droch-dhuine a' coi'lionadh a gheallaidh air tighinn gu bhi nodha a thaobh Dhia, agus gaolach do a bhean; ach 'se tur-na-aghaidh a dh'fheuch e-féin. Oir a cheart cho luath 'sa bha aige dòchasan leasachaidh, agus a fhuair e a neart air tòiseachadh ri ath-nodhachadh, thòisich a thrioblaid ri dhol deth a chridhe, agus dh'fhàs e na choigreach cho mòr d'a uamhunnan agus d'a eagalan, as mar nach bitheadh iad aige a riamh.

Ach gu deimhin tha mi ullamh gu smuaineachadh, gu'm b'e aon reuson do nach d'thug e tuille aire do, no nach do chuimhnich e eagalan a leabaidh-thinnis, agus do nach d'robh e ni b'fhearr air an son, cuid a a dh'fhacalan a thuirt an ligiche a fhritheil air le cungaidh-leighis ris dar a bha e air an làimh-leasaich. Oir shuidh e 'mhàn làmh ris ann a thigh, agus an sin thoisich e ri bruidhinn ris mu nàduir a thinnis; agus 'am measg nithe eile labhair iad mu thrioblaid Mhr Droch-dhuine, agus cia mar a dh'éubhadh e 'mach, a chritnicheadh e, agus a chainnticheadh e 'eagalan dol do ifrinn 'n uair a luidh a thinneas glé chruaidh air. Ris sin fhreagair an lighiche, Gur h-ann a dh'éirich na h-eagalan agus na h-éubhan ud o àirde a ghalair; oir gu'n d'robh an tinneas sin gu minig air fheitheamh le eatromas a chinn, do bhrìgh nach b'urrainn an aon thinn cadal, agus airson gu'n do mhi-riaghailtich na liunn-dubhan *no gaothan* an eanachainn. Ach tha thu a' faicinn, a Dhuine, ars' ese, cho luath 'sa fhuair thu cadal agus a thòisich thu ri foiseachadh, gu'n do

leasaich thu gu luath, agus gu'n do stòl do cheann, agus mar sin dh'fhag na boilean ud thu.

Agus am b'ann mar sin a bha e da rìreadh, smuainich Mr Droch-dhuine? Am b'ann a mhàin o mo ghalar a dh'éirich mo thrioblaidean, agus do bhrìgh gu'n d'fhuair droch liunn-dubhan an àird do m' eanachainn? A réisd gu cinnteach, o'n b'e mo lighiche mo shlànuighear, bithidh m'ana-mhiann a rithist mo dhia. Mar sin cha do chuimhnich e diadh'achd a riamh tuille, ach thug e a rithist an saoghal, anamhiannan, agus a dhroch comradan air: Agus an sin bha crioch air iompachadh Mhr Droch-dhuine.

*Fur.* Smuainich mi (mar a dh'innis thu dhomh uime) gu'm b'e so bu chrìoch do'n iomlan; oir bhreithnich mi, le d'aithris air nithe, gu'n d'robh fior chomharraidhean an iompachaidh a dh'easbhuidh ann, agus gu'n d'robh iad sud a thaisbean a bhi ni sam bith coslach riu, a mhàin an leithide 'sa dh'fhaodas na droch fheoghainn a bhi aca.

*Glic.* Tha thu 'g ràdh gu ceart; oir bha a dh'easbhuidh ann, 'nuair a b'fhaireachdail e, faireachdainn air truaillidheachd a nàduir; 'se bh'aige a mhàin agartas-coguis airson a ghniomhairean peacach, nì bha aig Cain, agus Pharaoh, agus Saul, agus Iudas, na droch dhaoine ud a roimhe-san.

Thuilleadh air sin, na nithe mòr a dh'iarr e b'iad a bhi air a thiorcadh o dhol do ifrinn, (agus cò leis am b'àill gu deònach *a dhol sin?*) agus gu'm bitheadh a bheath air a buanachadh anns an t-saoghal so. Cha'n 'eil sinn a' faighinn leis na h-uile a thu'irt agus a rinn e, gu'n d'robh Iosa Criosd air iarraidh leis, o fhaireachdainn air fheum air fhìreantachd a chum èideadh, agus air a spiorad a chum a naomhachadh.

Bha a neart féin slàn ann, cha'n fhaca e ni sam bith de chealgaireachd a chridhe féin; oir na'm faiceadh, cha bhitheadh e cho saor gu deanamh geallaidhean do Dhia air ath-leasachadh. 'Sann a bhitheadh e fo eagal, na'm faigheadh e a shlàinte, gu'm pilleadh e maille ris a chù chum a sgeth, agus dh'iarraidh e

ùrnuighean nan naoimh, agus cobhair o fhlaitheanas, air an aobhar sin, a chum 's gu'm bitheadh e air a chumail o dheanamh mar sin. Tha e fior gu'n d'iarr e ùrnuighean muinntir mhaith, agus mar sin dh'iarr Pharaoh air Maois agus Aaron, agus Simon Magus air Simon Peadar.

Bha inntinn mar an ceudna coslach ri bhi air tionnda' ri a bhean agus a leanabh; ach, mo thruaighe! 's ann a bha sin gu h-àraidh o agartas coinsiens a thug Dia dh'a a thaobh an staid shona-san thairis air a staid-sa, 's cha'n ann airson gu'n d'robh aige gaol fior sam bith do obair Dhé a bha annta. Is fior, cuid de shamhlachan caoimhneis bha e coslach ri a bhi aige air an son, agus mar sin bha aig Dibhes beartach ann an ifrinn, do a chuignear bhraithrean a bha aig an àm sin anns an t-saoghal; 'seadh, bha aige a leithid de ghaol as a ghuidhe iad a bhi ann am flaitheanas, a chum nach tigeadh iad an sud gu a bhi air an craidhneadh.

*Fur.* Is ainmig a tha aithreachas leabaidh thinnis maith airson ni sam bith.

*Glic.* Tha thu 'g radh gu fior, tha e gu glé ainmig gu maith airson ni sam bith da rìreadh. Tha am bàs neo-thaitneach do nàdur; agus gu gnàthach dar a dh'fhiosraicheas tinneas agus bàs am peacach, a cheud aon 'ga ghlacadh air ghualainn, agus an darna h-aon a' seasamh aig doras an t-seòmair-leapa, gu a ghabhail; a réisd tòisichidh am peacach ri sealltuinn mu'n cuairt d'a, agus ri smuaineachadh maille ris féin, Bheir iad so mi air falbh do làthair Dhé: agus tha fhios agam nach d'robh mo bheath mar bu chòir d'i; cia mar a nì mi gu taisbeanadh 'an làthair Dhé? No ma bhitheas e n'is mò na mhothachadh air peanas pheacaiche, tha sin fòs clisgeach do choinsiens thruaillte, a nis air a dhùsgadh le farum a bhàis aig an doras.

Agus o so gu gnàthach tha aithreachas-leabaidh-thinnis, agus an t-aobhar aige, eadhon, a chum a bhi air an saoradh o ifrinn, agus o bhàs, agus a

chum gu'n aisig Dia iad a rithist gu slàinte gus an leasaich iad, a' co'dhùnadh gu'm bheil e 'nan comas iad-féin ath-leasachadh, mar a ta e soilleir le an geallaidhean mòr agus fiùghantach a chum a dheanamh.

B'eòl domh-sa iomadh, 'nuair a bha iad tinn, aig an d'robh tomhasan mòr de'n t-seòrs aithreachais so, agus an fheadh a mhair e, rinn an tartar agus an fhuaim aige gléim anns a bhaile a rithist. Ach mo thruaighe! cia fhada a mhair e? Gu tric 's gann cho fada as gus am bitheadh an aon thinn gu maith Chaidh e seachad air falbh coslach ri ceò no deatach, bha e 'na nì nach d'robh buan. Ach tha an seòrs aithreachais so le Dia air a shamhlachadh ri comhartaich coin. "Agus cha d'éubh iad rium-sa le an cridhe dar a rinn iad comhartaich air an leapaichean."

*Fur.* Gidheadh faodaidh aon fhaicinn, leis so eadochasachd cridhe duine, oir ciod a th'ann ach aingidheachd ea-dochasach, gu deanamh gealladh do Dhia air ath-leasachadh, ma ni e uiread 'san caomhnadh; agus gidheadh, cho luath 'sa tha iad air fàs gu maith, no gu luath an deigh sin, a' leagadh air peacachadh mar a rinn iad a roimhe, agus gun aire a thoirt do an gealladh gu bràch tuille.

*Glic.* Tha e na chomharradh air ea-dòchasachd da rìreadh: 'seadh, air cuthach ea-dòchasach: oir gu cinnteach, imridh iad a smuaineachadh, gu'n d'thug Dia fainear an geallaidh; gu'n cuala e na briathran a labhair iad, agus gu'm bheil iad aige air an tasgaidh an àird air cheann an tìm a ta ri teachd, agus aig an àm sin bheir e iad a mach, agus fianuisichidh e ri an aodannan, gu'n d'rinn iad miodal ris le am beul, agus gu'n d'rinn iad breugan dh'a le an teangaidh, 'nuair a bha iad na'n luidhe gu tinn, shaoil leo, air an leabaidh bàis, agus gu'n do gheall iad dh'à, na'n aisigeadh e iad gu slàinte, gu'n deanadh iad aithreachas agus gu'n ath-leasaicheadh iad an slighean. Ach mar so, mar a dh'innis mi dhuit, rinn Mr Droch-dhuine. Rinn e geallaidhean mòra gu'm bitheadh e na dhuine nodha, gu'm fàgadh e a pheacaidhean, agus gu'n tigeadh e

gu bhi na dhuine iompaichte, gu'n gràdhaicheadh e a bhean agus a chlann, agus mar sin a sios. 'Seadh, is iomadh facal maith a bha aig Mr Droch-dhuine ann a thinneas, ach cha d'robh gniomhairean maith aige dar a bha e slàn.

*Fur.* Agus cia mar a ghabh a bhean mhaith aige sin, 'n uair a chunnaic i nach d'robh aige ath-leasachadh, ach gu'n do phill e còmhla ris a chú a dh'ionnsuidh a sgeth, a chum a sheann chùrsan a rithist?

*Glic.* C'uime, bhris e a cridhe; bha e na mhealladh ni bu mheasa dh'i na am mealladh a rinn e oirre ann a pòsadh; aig a chuid a's lugha ghabh i e ni bu mhò gu cridhe, agus cha b'urrainn i cho maith gleac' ris. Imridh tu a' smuaineachadh gu'n do chuir i 'n àird iomadh ùrnuigh gu Dia air a shon a roimhe, eadhon fada na h-ùine a ghiùlan se e-féin cho olc rithe; agus a nis dar a bha e cho eagalach ann a thinneas, agus mar sin gu'n d'iarr e cead a bhi beo agus leasachadh, a bhean bhochd, shaoil leatha gu'n d'robh an tìm air teachd airson Dia do fhreagairt a h-ùrnuighean; cha 'n e sin a mhàin ach cha do bhac i, le subhachas, a chagar a mach 'am measg a càirdean, gu'n d'robh e mar sin: Ach dar a chunnaic si i-fein air a mealladh le a fear-pòsda a' pilleadh gu ceannairc a rithist, cha b'urrainn i seasamh an àird fodha, ach thuit i ann an galar caithimh, agus ann an tearc de sheachduinean lìbhrig i 'n àird a spiorad.

*Fur.* Guidheam ort, cionnus a bhàsaich i?

*Glic.* A bhàsaich i! bhàsaich i gu misneachail; làn de chòmhfhurt creidimh air a còir ann an Criosd, agus troimh-sa, de'n t-saoghal ri teachd: Bha aice iomadh facal misneachail ann a tinneas, agus thug i dhoibhsan a thainig g'a faicinn iomadh comharradh mu dheighinn a tearnaidh: Bha smuaintean mu an uaigh, gu h-àraidh mu h-eirigh a rithist, 'nan smuaintean milis d'i. Bhitheadh fadaidheachd oirre airson a bhàis, a chionn gu'n d'robh fios aice gu'm bitheadh e na chairid dh'i. Labhair i coslach ri cuid a bha 'gan deanamh fein deiseil gu dhol an còmhail am fear-

bainnse. 'Nis, ars' ise, tha mise a' dol gu foiseachadh o mo mhuladan, m'osnaichean, mo dheoir, mo bhrònain, agus mo ghearanan: Bha agam a roimhe so fadaidheachd gu a bhi 'am measg nan naoimh, ach cha'n fhaodainn air chor sam bith a bhi air m'fhulang a dhol: ach a nis tha mi a' dol (agus cha'n urrainn duine sam bith mo stad) gus a choinnimh mhòr, "gus a cho'thionail mhòr, agus eaglais nan ceud-bhreith, a tha sgriobhte ann am flaitheanas." An sin bithidh agam àilleas mo chridhe; an sin ni mi adhradh gun bhuaireadh no bacadh *sam bith* eile; an sin chì mi aodann m' Iosa, do'n d'thug mi gaol, do'n d'rinn mi seirbhis, agus a nis tha fios agam gu'n tearn e m'anam. Ghuidh mi gu minig airson m' fhear-pòsda, a chum e a bhi air iompachadh, ach cha d'robh freagradh sam bith o Dhia 'sa chùis sin. Am bheil m'urnuighean caillte? am bheil iad air an di-chuimhneachadh? am bheil iad air an tilgeadh thairis air a bharra? Cha 'n 'eil; tha iad air an crochadh air adharcan na h-altaire òr, agus imridh mise an t-sochair aca a bhi agam fein, a mhionaid sin 'san teid mi a' steach air na geatan, a steach air an téid an sluagh ionraic a chumas an fhìrinn: Tha mi 'g ràdh, bithidh agam-sa an t-sochair aca. Is urrainn mi a ràdh mar Daibhidh naomha; tha mi 'g ràdh, is urrainn mi a ràdh mu m' fhear-pòsda, mar a b'urrainn esan mu dheighinn a naimhdean, "Ach air mo shon-sa, 'n uair a bha iad gu tinn, b'e m'eudach-saic m'eididh; dh'irislich mi m'anam le trosgadh, agus phill m'ùrnuigh do m'uchd." Cha'n 'eil m'ùrnuighean caillte; tha mo dheòir fathast ann am buideal Dhe; b'àill leam crùn, agus glòir fhaighinn do m'fhear-pòsda, agus dhoibhsan de mo chlann a ta a' leanmhuinn a cheuman; ach cho fada 'sa 's urrainn mi faicinn fathast, imridh mi foiseachadh ann an dochas an t-iomlan a bhi agam fein.

*Fur.* An do labhair i mar so gu foillaiseach?

*Glic.* Cha do labhair; cha do labhair i so ach ri aon no dithis de a luchd-eòlais a b'ionmhuinn' a bh'aice,

a bha air an lu'igeadh a thighinn agus a faicinn, 'n uair a luidh i a' caitheamh air a leabaidh bàis.

*Fur.* *Sin fein*, ach guidheam thu a dhol air adhart 'na d'eachdraidh. Tha so maith; tha mi subhach a chluinntinn; is ath-bheothachadh so do mo chridhe am feadh a shuidheas sinn mar so a' labhairt fo'n chraobh so.

*Glic.* 'N uair a tharruing i am fagus air a crioch, ghairm i airson a fear-pòsda, agus an uair a bha e air tighinn h-uice, dh'innis i dh'à, Gu'n imreadh a nis ese agus ise dealachadh; agus, ars' ise, tha fios aig Dia, agus bithidh fios agadsa, gu'n d'robh mise na'm bhean ghaolach, threibhdhireach dhuit; bha m'ùrnuighean lionmhor air do shon: agus airson na h-uile mi-ghnàthachadh a fhuair mi aig do laimh, iad sin tha mi gu saor agus gu cridheil a' maitheadh, agus fathast bithidh mi 'g ùrnuigh airson d'iompachaidh, eadhon cho fada 'sa bhitheas mi a' tarruing m'anail anns an t-saoghal so. Ach, m' fhear-pòsda, tha mise a' dol do 'n àit sin do nach tig droch dhuine sam bith; agus mur iompaich thusa, cha'n fhaic thu mi gu bràch tuille le còmhfhurt. Na deanadh mo bhriathran còmhnard d'oilbheum'chadh; is mi do bhean a' bàsachadh, agus de mo threibhdhireachd dhuit, dh'fhàgainn a chomhairl so maille riut: Bris air falbh do pheacaidhean, teich gu Dia airson tròcair, an fheadh 'a tha doras tròcair na sheasamh fosgailte: cuimhnich gu bheil an là a' tighinn, 'n uair a dh'imreas tu, (ged tha thu an tràsa neartmhor agus slàn,) luidhe aig geatan a bhàis, mar a ta mise: Agus ciod a nì thu a réisd, ma bhitheas tu air d'fhaighinn le anam lomnochd, gu coinneachadh ris na cherubimean le an claidhean lasrach? 'seadh, ciod a ni thu a réisd, ma thig am bàs agus ifrinn do d'fhiosrachadh, agus thusa ann do pheacaidhean, agus fo mhallachd an lagha?

*Fur.* Bha so onorach agus còmhnard. Ach ciod a thu'irt Mr Droch-dhuine rithe?

*Glic.* Rinn e na b'urrainn e a chum a tionnda' o a labhairt, le tilgeadh a steach nithe eile; dh'fheuch e fòs seòrs'-eigin de thruas d'i a nis, agus dh'fheoraicheadh e rithe ciod a b'àill leatha fhaighinn? agus le caochladh seors' bhriathran chuireadh e i a mach as a labhairt: Oir dar a chunnaic i nach d'robh aire air a thoirt d'i, tharruing i osnadh dhomhain, agus luidh i tosdach. Mar sin chaidh ese a mhàn; agus a réisd ghairm i airson a clainne, agus thòisich i ri labhairt riu-san. Agus an toiseash labhair i riu-san a bha aindiadhaidh, agus dh'innis i dhoibh cunnart bàsachaidh roimh dhoibh gràs a bhi aca 'nan cridheachan. Dh'innis i dhaibh fòs gu'm faodadh am bàs a bhi ni b'fhaisge dhaibh na bha fhios aca; agus dh'iarr i orra sealltuinn, dar a rachadh iad tre na chladh a rithist, mur d'robh uaighean beaga an sin. Agus, Och! a chlann, ars' ise, nach bi e eagalach dhuibh-se, ma 'se a mhàin gu'n coinnich sinn aig là a bhreitheanais, agus a réisd dealachadh a rithist, agus gun a cheile fhaicinn gu bràch tuille? Agus leis sin ghuil i, ghuil a chlann mar an ceudna. Mar sin chum i air adhart a' labhairt: A chlann, ars' ise, tha mise a' dol uaibh, tha mi a' dol gu Iosa Criosd, agus còmhla ris-san cha'n 'eil aon chuid bròn, no osnaich, no pian, no deòir, no bàs. Do'n àit sin b'àill leam sibhse a dhol mar an ceudna, ach cha'n urrainn mi aon chuid 'ur giùlan, no 'ur tarruing do'n àite sin: ach ma thionndas sibhse o 'ur peacaidhean gu Dia, agus ma dh'iarras sibh tròcair aig a lamhan an ainm Iosa Criosd, leanaidh sibh mise, agus thig sibh, 'n uair a bhàsaicheas sibh, do'n àit do'm bheil mise a' dol, an t-àit beannaichte fois sin: Agus a rèisd bithidh sinn gu bràch cuideachd, ag amharc air aodann ar Fir-saoraidh, gu ar n-aoibhneas aontachail agus shiorruidh. Mar sin dh'iarr i orra briathran màthair a' bàsachadh a chuimhneachadh, 'n uair a bhitheadh ise fuar ann a h-uaigh agus iadsan teith ann am peacaidhean, a chum, na'm faodadh e 'bhith, gu'n cuireadh a briathran baçadh air an lochd-

an, agus a chum gu'n cuimhnicheadh iad agus gu'n tionnda' iad gu Dia.

Reisd chaidh iad uile a mhàn, ach a h-aon ghràidh, sin r'a ràdh, an leanabh airson an d'robh aice ni bu mhò de ghaol, a chionn gu'n do lean i a ràidean. Mar sin labhair i rith-se: Thig do m'ionnsuidh, ars' ise, mo leanabh milis, 's tu leanabh m'aoibhnis; bha mi beo gu d'fhaicinn na do shearbhanta do Dhia; bithidh agad beatha shiorruidh. Theid mise m'aon ghaoil, romhad, agus leanaidh tusa 'a m' dheighe; "ma chumas tu toiseach do mhuinighinn seasmhach gus a chrioch." 'N uair a bhitheas mise air falbh, cuimhnich thusa do ghnà mo bhriathran: Gràdhaich do Bhìobal, lean mo mhinisteirean-sa, àichea' ain-diadhachd do ghnà, agus ma thig tìmean trioblaideach, cuir prìs n'is àirde air Criosd, air fhacal agus a ràidean, agus fianuis coinsiens mhaith, na air an t-saoghal uile a thuilleadh orra. Giùlan gu caoimhneil agus gu dleasnach ri d'athair, ach na roghnaich aon de a ràidean. Ma dh'fhaodas tu, siubhal gu muinntireas, roghnaich sin, n'is fearr na fuireach aig an dachaidh; ach a réisd bi cinnteach muinntireas a roghnachadh ann an àit 'sam faod thu a bhi air do chobhair air d'adhart anns an rathad do fhlaitheanas; agus a chum 's gu'm faigh thu a leithid de mhuinntireas, bruidhinn ri mo mhinisteir-sa, cuidichidh esan thu, ma's urrainn e, gu a leithid a dh'aon.

B'àill leam mar an ceudna, mo leanabh gaoil, thu a ghràdhachadh do bhràithrean agus do pheathraichean; ach na iunnsaich aon de an droch chleasan: "Na bitheadh agad co'chomuinn sam bith ri oibre neo-tharbhach an dorchadais, ach gu ma fearr leat an cronachadh." Tha agad-sa gràs, cha'n 'eil sin aca-sa: Sgiamhaich thusa air an aobhar sin rathad an tearnaidh fa chomhair an sùilean, le beath dhiadhaidh, agus còmhradh freagarach ri toil fhoillsichte Dhé, a chum 's gu'm faod do bhràithrean agus do pheathraichean fhaicinn, agus a bhi n'is toillichte le ràidean maith an Tighearna.

Ma bhitheas tu beò gu pòsadh, thoir an aire nach bi thu air do riarachadh mar a bha mise, 'se sin, nach bi thu air do mhealladh le briathran breagh, agus brosgullan teangaidh bhreugach. Ach, an toiseach, bi cinnteach a diadhachd; 'seadh, cho cinnteach 'sa tha e comasach airson neach a bhith anns an t-saoghal so: Na earb ann do shùilean fein, no ann do bhreitheamhachd fein; tha mi a' ciallachadh a thaobh diadh-'achd an neach sin a dh'iarras thu ri phòsadh. Iarr comhairl air daoine maith, agus na dean ni sam bith anns *a chuis* sin, ma bhitheas e beo, gun comhairl mo mhinisteir-sa. Dh'iarr mise mar an ceudna mi-fein air sealltuinn air do dheighe. Mar so labhair i ri a clann, agus thug i dhoibh comhairl; agus an deigh dh'i labhairt ris an leanabh so beagan ni b'fhaide, phòg si i, agus dh'iarr i oirre a dhol a mhàn.

Glé mhaith, ann an ath-ghearr, tharruing a tìm am fagus, agus an là a dh'imreadh i bàsachadh. Mar sin bhàsaich i le anam làn de ghràs, cridhe làn de chomfhurt, agus le a bàs chriochnaich i beath làn de thrioblaid. Rinn a fear-pòsda farair air a son, dh'fhaodadh e a chionn gu'n d'robh e subhach gu'n d'robh e cuibhte 's i; ach fàgaidh sinn sin gu bhi air a dhearbhadh aig a bhreitheanas.

*Fur.* Bhàsaich a bhean so gu maith. Agus air dhuinn an tràs a bhi a' labhairt mu bhàsachadh chriosduidhean, innsidh mi dhuit sgeul mu dheighinn aon a bhàsaich o chian ghreis anns a bhaile againn. Bha an duine na sheann duine diadhaidh. An deigh beath fhada agus dhiadhaidh, thuit an duine so gu tinn leis an tinneas leis an do bhàsaich e. Agus mar a luidh e a' tarruing air adhart, shaoil leis a bhoirionnach a sheall ris, gu'n do chuala i ceòl, agus sin an ceòl bu mhilse a chual' i *riamh* 'na beath, a mhair mar an ceudna gus an d'thug e an àird a spiorad: 'Nis dar shiubhail an t-anam uaith, bha'n ceòl mar gu'm bitheadh e a' dol air siubhal, agus a' dol ni b'fhaide agus ni b'fhaide as o'n tigh, agus mar sin chaidh e gus an

d'robh an fhuaim gu buileach air dol a mach as éisdeachd.

*Glic.* Ciod a tha thu a' saoilsinn a dh'fhaodadh sin a bhith?

*Fur.* Airson ni sam bith a's aithne dhomh-sa, b'e seinn na'n ainglean, a bha air an cuir le Dia, gu a ghiùlan do fhlaitheanas.

*Glic.* Cha'n urrainn mi a ràdh nach teid Dia a a mach as a rathad gnàthaichte leinne, daoine bochd, cuid a dh'uairean. Cha'n urrainn mi so a ràdh mu'n bhean so, ach gidheadh bha aice ceòl ni b'fhearr ann a cridhe, na a dh'fhuaimnich ann an cluasan a bhoirionnaich sin.

*Fur.* Tha mi a' creidsinn mar sin; ach guidheam *ort* innis dhomh, an d'éisd aon sam bith de a clann eile ri a briathran, air chor 'sa bhi ni b'fhearr 'nan anam leis.

*Glic.* Dh'éisd aon diubh, agus thainig e gu a bhi na dhuine òg glé ghealltuinneach: ach airson chàich cha'n urrainn mi ni sam bith a ràdh.

*Fur.* Agus ciod a rinn Mr Droch-dhuine an deigh do a bhean a bhi marbh?

*Glic.* Rinn e eadhon mar a rinn e a roimhe, is gann a rinn e bròn ceithir-oidhch-deug air a son, agus 's ann a bha a bhròn an uair sin, tha mi 'an amharus, n'is mò ann am *fasan* no ann an cridhe.

*Fur.* Nach labhradh e cuid a dh'uairean mu dheighinn a mhna, 'n uair a bha i marbh?

*Glic.* Labhradh, dar a dh'eireadh air, agus mholadh e i cuideachd gu h-ana-barrach, ag ràdh, gu'n d'robh i na boirionnach maith, diadhaidh, deaghbheusach. Ach cha nì so gu iongantas a ghabhail ris: Tha e cumanta le daoine aingidh a bhi a' fuathachadh seirbhisich Dhe an fheadh a tha iad beò, agus am moladh dar a tha iad marbh. B'ann mar sin a riaraich na Phairisich na fàidhean: A mhuinntir ud de na fàidhean a bha marbh mhol iad; agus a mhuinntir ud dhiubh a bha beò dhìt iad.

*Fur.* Ach nach do phòs Mr Droch-dhuine a rithist gu luath?

*Glic.* Cha do phòs, cha do phòs, greis mhaith an deigh sud: agus dar a bha air fheòrachd ris an reuson, bheireadh e am freagairt faoin so: Co a chumadh bò leo féin, a's urrainn càrt bainne fhaighinn airson sgillinn? A' ciallnchadh, cò a bhitheadh aig cosd bean a bhi aige, a's urrainn siùrsaig a bhi aige 'nuair a's àill leis? Cho sloighteil, cho gràineil sin a mhair e an deigh bàs a mhna. Gidheadh mu dheireadh bha tè a 'bha ro chruaidh air a shon. Oir air d'i fhaighinn h-uice air àm, agus a dheanamh misgeach gu leòir, bha i cho carach 's gu'n d'fhuair i gealladh pòsaidh uaith, agus mar sin chum si e ris, agus dh'éignich i e gu a pòsadh. Agus bha ise, mar a deirear, cho maith ris-sa, aig uile chleasan truaillidh agus seachranach: Bha aice-sa a comradan cho maith 'sa bha aige-sa a chomradan féin, agus choinnicheadh i iad cuideachd aig an tigh-òsda, ni bu chumanta na bha fhios aige-sa: gu bhi còmhnard, bha i na dearbh shiùrsaig, agus bha aice cruinneachadh cho mòr air tighinn d'a h-ionnsuidh, 'sa bh'aig aon sam bith diubh uile. 'Seadh, agus dh'fhairich se e cuideachd, ach cha b'urrainn e innseadh cionnus a leasaicheadh se e. Oir na'n tòisicheadh esan ri labhairt, b'urrainn d'ise a chuir na mhias na siùrsaigean a bha fhios aice a thaghall esan, agus b'urrainn i a fhreagairt mar an ceudna le mallachadh agus mionnachadh; oir bheireadh i dh'à mionnan airson mionnan, agus guidhe airson guidhe.

*Fur.* Ciod an seòrs' mionnan a bhitheadh aice?

*Glic.* Bhitheadh, damnar i, agus cuirear fodha i, agus an leithide sin.

*Fur.* Tha iad sin nan nithe brosnachail.

*Glic.* Mar sin tha iad; ach cha'n eil Dia gu buileach a' leagadh an leithide de nithe a dhol gun pheanas'chadh anns a bheath so. Rud-eigin deth so dh'fheuch mi dhuit mar-thà, agus an so bheir mi dhuit eisempleir no a dhà eile.

Bha beò, ars' aon, anns a bhliadhna, 1551, ann am baile *Shabhoie*, duine a bha na fhear-mallachaidh agus mionnachaidh fuathasach, agus ged bha e gu minig air a chomhairleachadh agus air a chronachadh air a shon, gidheadh cha leasaicheadh e air chor sam bith a ghiùlan. Mu dheireadh air do phlàigh mhòr tachairt anns a bhaile, chaidh e do a lios, an sin air dh'à a bhi a rithist air a chomhairleachadh gu toirt thairis a chuid aingidheachd, chruaidhich e a chridhe ni bu mhò, a' mionnachadh, a' toibheumachadh Dhia, agus 'ga thoirt féin do'n diabhol: agus air ball ghlac an diabhol e 'n àird gu grad, (a bhean agus banachairid d'a 'g amharc air,) agus ghiùlan se e gu buileach air falbh. Air do luchd-riaghlaidh a bhaile fios fhaighinn air, chaidh iad gus an àit agus cheasnaich iad a bhean, agus dh'fhìrinnich ise gu'm b'fhìor e.

Mar an ceudna aig *Oster* ann an oighreachd Dhiùc *Mhagapole*, a deir Mr Clarc, b'abhaist do bhoirionnach aingidh, ann' a guidheachan, i-féin, eadar chorp agus anam, a thoirt do'n diabhol; agus air d'i a bhi air a cronachadh air a shon, gidheadh mhair i mar a bha i, gus, (air d'i a bhi aig banais) an d'thainig an diabhol ann am pearsa, agus ghiùlan e i an àird do'n athar, le éubhachdan agus rànuich glé uabhasach: agus anns an doigh sin ghiùlan e i cruinn mu'n cuairt do'n bhaile, air chor 's gu'n d'robh an luchd-àitich ullamh gu bàsachadh le eagal; agus gun dàil reub e i na ceitheir mìrean, a' fàgail a ceithir chairtealan ann an ceithir ràidean-mòra fa-leth, agus thug e a mionach gus a bhanais, agus thilg e iad air a bhòrd fa chomhair àrd-riaghl'ear a bhaile, ag ràdh, seall buinidh na miasan bidh ud dhuit-sa, airson am bheil a leithid ceudna de sgrios a' feitheamh, mur ath-leasaich thu do bheath aingidh.

*Fur.* Ged tha Dia a' fuireach o dheiligeadh mar so ris na h-uile dhaoine a ta mar so a' reubadh 'ainm, agus *ged* nach 'eil breitheanasan grad 'gan glacadh; gidheadh tha e a' deanamh am beathan, le breitheanasan eile, searbh dhoibh, nach 'eil e?

*Glic.* Tha, tha; agus airson dearbhadh, cha ruig mi leas a dhol n'is fhaide na gus an Droch-dhuine so agus a bhean; oir cha do chriochnaich an càineadh, agus am mallachadh, agus am mionnachadh, ann am briathran: ghleacadh agus charraideadh iad ri a chéile, agus sin coslach ri cait agus coin. Ach imridh e a bhi air amharc mar làmh agus breitheanas Dhé air airson a dhaoighearachd: bha aige bean onorach a roimhe, ach cha riaraicheadh i a chàil-sa, agus air an aobhar sin thug Dia i air falbh, agus thug e dh'à te cho olc ris féin. Mar so an tomhas a thomhais ese do a bhean, thomhais a bhean so mu dheireadh dh'à-san a rithist. Agus is peanas so leis am peanasaich Dia cuid a dh'uairean daoine aingidh. Mar sin thuirt Amos ri Amasiah: "Bithidh do bhean na striopach anns a bhaile." Còmhla ris a bhean so mu dheireadh bha Mr Droch-dhuine beò greis mhaith: ach mar a dh'innis mi dhuit a roimhe, ann an doigh glé dhubhach agus ifrinneil. Agus a nis dheanadh e tuireadh airson a cheud mhna; cha'n ann o ghaol a bh'aige do a diadh'achd, oir sin cha b'urrainn e a riamh fhulang, ach airson gu'm b'àbhaist dh'i do ghnà cumail aig an dachaidh, ach theidheadh a bhean so o'n dachaidh; bha a cheud bhean fòs onorach, agus firinneach do'n dàimh sin, ach bha a bhean so mu dheireadh na striopach de a corp: bu chaomh le a cheud bhean nithe a chumail cuideachd, ach sgapadh i so mu dheireadh iad mu'n cuairt cho maith ris-san: bhitheadh a cheud bhean sàmhach an uair a throdadh ese, ach bheireadh i so dh'à facal airson facal, buille airson buille, guidhe airson guidhe; air chor 'sa nis gu'n do choinnich Mr Droch-dhuine ri a sheise: bha aig Dia inntinn gu thoirt air fhaicinn truaillidheachd a bheath féin, ann an aingidheachd a mhna. Ach cha deanadh sin uile an gnothach ri Mr Droch-dhuine; bhitheadh e Mr Droch-dhuine do ghnà: cha d'oibrich a bhreitheanas so ath-leasachadh sam bith ann, cha d'oibrich, aon chuid do Dhia no dhuine.

*Fur.* Theid mi an ràdhan dhuit, gu'n do smuainich Mr Droch-dhuine dar a bha a bhean marbh, gu'm pòsadh e an ath uair mòran ni b'fhearr'.

*Glic.* Ciod a smuainich e cha'n urrainn mi innseadh; ach cha b'urrainn e dùil a bhi aige ris anns an t-seise so. Oir an so bha fios aige féin gu'n d'robh e air a ghlacadh: bha fhios aig gu'n d'robh e leis a bhoirionnach so air a ribeadh, agus b'àill leis air an aobhar sin a bhi air dol air ais a rithist, ach cha b'urrainn e. Bha fios aige gu'n d'robh i na siùrsaig a roimhe, agus air an aobhar sin cha b'urrainn e a ghealltuinn dh'a féin beath shona còmhla rithe; oir ese no ise nach bi firinneach do an anam féin, cha bhi iad aon chuid firinneach do fhear-posda no bean. Agus bha fhios aige nach d'robh ise firinneach do a h-anam féin, agus air an aobhar sin cha b'urrainn e dùil a bhi aige gu'm bitheadh i firinneach dh'à-san. Ach a deir Solomon, "Tha siùrsaig na sloc dhomhain;" agus fhuair Mr Droch-dhuine e fior: oir an uair a ghlac ise e ann a sloc, cha'n fhàgadh i e gu bràch gus an d'fhuair i e gu gealltuinn d'i pòsadh; agus dar a thug i e cho fada, dh'éignich i e gu pòsadh a rireadh: agus an deigh sin, bha iad beò a bheath sin a dh'innis mi dhuit.

*Fur.* Ach nach d'thug na nàbuidhean an aire do'n chaochla' so a rinn Mr Droch-dhuine?

*Glic.* Thug; agus thuirt iomadh de a nàbuidhean, 'seadh, iomadh dhiubh-san a bha feòlmhor, Tha e na bhreitheanas cheart o Dhia air, airson a ghiùlan agus a chainnt mhi-ghnàthachail ri a bhean eile. Oir bha iad uile dearbhte gu'n d'robh i na boirionnach deagh-bheusach, agus gu'n drinn esan, an truaghan truaillidh, a marbhadh, cha chan mi *le caoimhneas*, ach le ***easbhuidh*** caoimhneis.

*Fur.* Agus cia fada, guidheam, a bha iad beò cuideachd?

*Glic.* Mu'n cuairt de cheithir-deug no shea-deug de bhliadhnachan; eadhon gus (ged a thug ise mar an ceudna rud-eigin leatha) an do pheacaich iad an

t-iomlan air falbh, agus an do dhealaich iad cho bochd ri caillichean-oidhche. Agus ann an reuson, cionnus a b'urrainn e a bhi air dhoigh eile? Bhitheadh aig-sa a rathad féin, agus bhitheadh aice-sa a rathad féin; ese còmhla ri a shiùrsaigean, agus ise comhla ri a sloightirean; agus mar sin thug iad an sea tastan agus ochd sgillinn gu naoi sgillinn.

*Fur.* Guidheam, ciod an tinneas leis an do bhàsaich Mr Droch-dhuine? oir a nis tha mi a' breithneachadh gu'm bheil sinn air tighinn an àird gu a bhàs.

*Glic.* Cha'n urrainn mi a ràdh gu h-iomchuidh gu'n do bhàsaich e le aon tinneas, oir bha iomadh a dh'aontaich, agus a chuir an cinn cuideachd, a chum a thoirt gu a chrioch. Bha e meud-bhronnach, bha e caithteach, bha e bach-thinneach, bha e alt-thinneach, agus, mar a their cuid, bha aige blasad de na ghalar shalach ann a mhionach. Gidheadh, ceannard uile dhaoine so a bhàis a thainig 'na aghaidh a chum a thoirt air falbh b'e an tinneas-caithimh, oir b'e sin a thug e 'mhàn do'n uaigh.

*Fur.* Ged nach can mi nach fhaod na daoine a's fearr bàsachadh le tinneas-caithimh, meud-bhronn, no bach-thinneas; 'seadh, agus faodaidh iad so coinneachadh air duine a chum a chriochnachadh; gidheadh canaidh mi a rithist, gu'm bheil iomadh uair na tinneasan so a' tighinn tre ghnàthachadh mi-riaghailteach air nithe. Bheir mòran òl meud-bhronn, tinneas-caithimh, bach-thinneas, agus iomadh tinneas eile *air feoghainn*; agus tha mi an amharus gu'n d'thainig bàs Mhr Droch-dhuine le a mhi-ghnàthachadh air féin ann an gnàthachadh nithe laghail agus mi-laghail. Tha mi a' suidheachadh mo bhreith so air an aithris air a bheath a rinn thu gu farsuing a thoirt dhomh.

*Glic.* Tha mi a' smuaineachadh gu deimhin nach ruig thu a leas do bhreith a ghairm air ais; oir tha air a smuaineachadh, le a chùpain agus a shiùrsaigean, gu'n d'thug se e-féin a chum a sgrios so. Cha d'robh

e na sheann duine 'nuair a bhàsaich e, cha mhò a bha e gu nàdurach glé lag, ach làidir agus de choslach slàinteil: gidheadh, mar a thu'irt mi, thionnd' e air falbh gu dus, agus chaidh e, dar a chuireadh e, lobhte a dh'ionnsuidh 'uaighe. Agus sin a thug air lobhadh dar a bha e marbh, tha mi a' ciallachadh, a thug air lobhadh 'na ainm agus 'na chliù, b'e gu'n do bhàsaich e le blasad de'n ghalar shalach air: Duine aig an d'robh a bheath làn peacaidh, agus aig an d'robh a bhàs gun aithreachas.

*Fur.* Bha iad so na'n sgainnillean gu leòir gu thoirt air lobhadh a rìreadh.

*Glic.* Bha iad mar sin agus rinn iad e. Cha b'urrainn duine sam bith bruidhinn gu maith uime dar a bha e air falbh. Lobh ainm os ceann na talmhainn, mar a lobh a chlosach fo'n talamh. Agus tha so coslach ri facal an duine ghlic: "Tha cuimhne an fhìrean beannaichte, ach lobhaidh ainm an aingidh."

Bha an sgriobtur so, anns gach carrann deth air a choi'lionadh air-san agus air a bhoirionnach a phòs e an toiseach: Oir tha a h-ainm-sa fathast ùrail, ged bha i marbh o chian, ach beag, seachd bliadhna deug; ach thòisich ainm-sa air lobhadh, mus d'robh e air a thiodhlaiceadh seachd lathachan deug.

*Fur.* An duine sin a bhàsaicheas le beath làn de pheacadh, agus le cridhe falaimh de dh'aithreachas, ged a bhàsaicheadh e leis an tinneas a b'òrail (nam bitheadh aon sam bith a dh'fhaodadh a bhi mar sin air a ghairm) theidhinn-sa 'n ràdhan gu'n lobhadh 'ainm, agus sin ann am flaitheanas agus talamh.

*Glic.* Tha thu 'g ràdh gu fìor, agus air an aobhar sin tha ainm Chain, Pharaoih, Shauil, Iudais, agus nam Phairiseach, ged tha iad marbh o chian mìltean de bhliadhnachan, a' lobhadh cho ùr ann an cuinneanan an t-saoghail, as ged nach bitheadh iad ach gu h-ùr marbh.

*Fur.* Tha mi gu h-iomlan a' co'-aontachachadh leat ann an so. Ach a Dhuine, o'n chuir thu as a leth bàsachadh gun aithreachas, guidhim leig dhomh fhaic-

inn cionnus a dhearbhas tu e. Cha'n e gu bheil mi gu h-uile 'ga chuir an teagamh, do bhrìgh gu'n d'aidich thus' e, ach gidheadh is caomh leam dearbhachd a bhi agam air son na chanas duine ann an leithide de chùisean cuidthromach.

*Glic.* Dar a thu'irt mi, bhàsaich e gun aithreachas, chialluich mi, cho fada a's a b'urrainn iadsan do'm b'eòl e breith a thoirt, 'n uair a choimeas iad a bheath, am facal, agus a bhàs, ri a cheile.

*Fur.* Is maith air a ràdh; chaidh iad an rathad ceart a dh'fhaighinn a mach cò dhiubh a bh'aige, 'se sin an d'fhoillsich e gu'n d'robh aige, aithreachas no nach d'robh. 'Nis ma ta feuch dhomh cionnus a dhearbh iad nach d'robh aithreachas aige.

*Glic.* Mar sin ni mi: Agus an toiseach bha so air a sparradh gu a dhearbhadh. Cha d'robh aige ann an tìm a thinnis uile, sealladh agus faireachdainn air a pheacaidhean, ach bha e cho neo-chùramach, agus cho mòr aig fois, a's mar nach d'robh e a riamh air peacachadh ann a bheath uile.

*Fur.* Imridh mi aideachadh, gur e so comharradh nach d'robh aithreachas aige. Oir cionnus a's urrainn duine aithreachas a ghabhail de'n sin air nach 'eil aige aon chuid sealladh no faireachdainn? Ach is iongantach nach d'robh aige aon chuid sealladh no faireachdainn air peacadh a nis, dar a bha aige a leithid de shealladh agus fhaireachdainn de a olc a roimhe: tha mi a' cialluchadh 'n uair a bha e tinn a roimhe.

*Glic.* Bha e, mar a thu'irt mi, cho neo-chùramach a nis, as ged bhitheadh e cho neo-pheacach ri aingeal: ged bha fhios aig na h-uile ciod am peacach a bh'ann deth; oir ghiùlan e a pheacaidhean ann a aodann. Bha a bheath mhi-stuaim air a leughadh agus air aithneachadh leis na h-uile dhaoine; ach cha d'robh an t-aithreachas aige air a leughadh agus air aithneachadh le duine sam bith; oir, mar thu'irt mi, cha d'robh e aige. Agus airson ni sam bith a's fios domh, b'e an reuson airson nach d'robh aige faireachdainn de a

pheacaidhean a nis, do bhrigh nach do bhuannaich e leis an fhaireachdainn a bh'aige diubh a roimhe. Cha bu taitneach leis eòlas sin Dhè a chumail an uair sin, a dh'aobharaich a pheacaidhean a thighinn gu cuimhne. Air an aobhar sin thug Dia thairis e do inntinn mhi-chiallach, do chruaidheas agus neo-fhaireachdainn spioraid ; agus mar sin bha an sgriobtur sin air a choi'lionadh air. " Esan a dhallas an sùilean." Agus sin, " Bithidh an suilean air an dorchnachadh a chum 's nach faod iad faicinn." Och ! airson duine a bhi beò ann am peacadh, agus a dhol a mach as an t-saoghal gun aithreachas air a shon, is e breitheanas a's dubhaiche, a's urrainn beirsinn air duine.

*Fur*. Ach, A Dhuine, ged a dh'aontaich thusa agus mise, nach urrainn aithreachas a bhi gun sealladh agus faireachdainn de pheacadh, gidheadh cha 'n 'eil sin ach ar cantuinneas-ne lòm mar sin. Faiceamaid uime-sin a nis ma's urrainn sinn leis an sgriobtur a dhearbhadh.

*Glic*. Tha sin gu furasda deante. Na trì mìle a bha air an iompachadh (Gniomh. ii.) cha do ghabh iad aithreachas gus an d'robh aca sealladh agus faireachdainn de 'm peacaidhean. Cha do ghabh Paul aithreachas gus an d'robh aige sealladh agus faireachdainn de a pheacaidhean ; cha do ghabh fear-gleidhidh a phriosuin aithreachas gus an d'robh aig sealladh agus faireachdainn de a pheacaidhean ; cha mhò a a b'urrainn iad. Oir ciod de 'm bu chòir do dhuine aithreachas a ghabhail ? 'se am freagairt, de pheacadh. Ciod e aithreachas a ghabhail de pheacadh ? 'Se am freagairt, a bhi brònach air a shon, pilleadh uaith. Ach cionnus a's urrainn duine a bhi brònach air a shon, aig nach 'eil aon chuid sealladh no faireachdainn deth ? Cha'n e a mhàin gu'n do chuir Daibhidh peacaidhean 'an gniomh, ach dh'fhan e neo-fhaireachail air an son, gus an d'robh Natan am fàidh air a chuir o Dhia gu toirt dha sealladh agus faireachdainn diubh, agus a réisd, ach cha b'ann gus an uair sin, a ghabh e aithreachas a rìreadh diubh. Iob, ann an

rathad gu aithreachas, dh'eubh e ri Dia, " Feuch dhomh c'airson a tha thu a strìgh rium," Agus a rithist, " Sin nach 'eil mise faicinn teagaisg thusa dhomh: ghiùlan mi smachdachadh; cha'n oilbheumaich mi tuille;" 'se sin, cha'n oilbheumaich mi anns na 's aithne dhomh, oir gabhaidh mi aithreachas deth sin; no fathast ann an sin nach aithne dhomh, 'n uair a dh'fheuchas tusa dhomh e.

Mar an ceudna bha aithreachas Ephraim an deigh d'a a bhi air a thionnda' gu sealladh agus faireachdainn de a pheacaidhean, agus an deigh d'a a bhi air a theagasg mu thimchioll an uilc aca.

*Fur.* Tha iad sona'n teisteasan maith air an fhìrinn so, agus (ma tha a chùis, a chuireadh as leth Mhr Drochdhuine, fior) tha iad a' dearbhadh a rìreadh nach do ghabh e aithreachas, ach mar a bha e beò mar sin bhàsaich e ann a pheacadh: oir gun aithreachas tha duine cinnteach gu bàsachadh ann a pheacadh; oir luidhidh iad a mhàn anns an dus comhla ris, éiridh iad aig a bhreitheanas comhla ris, crochaidh iad mu 'amhaich coslach ri còrdan agus slabhruidhean 'n uair a sheasas e aig barra caithair-bhreitheanais Dhé, agus theid iad comhla ris cuideachd, 'n uair a theid e air falbh o'n chaithair-bhreitheanais, le, " Imichidh uam sibhse a mhuinntir mhallaichte, do'n teine shiorruidh, a tha air ullachadh airson an diabhol agus a chuid ainglean;" agus an sin cràdhaidh agus cagnaidh iad a choinsiens, a chionn gu'm bi iad dh'à-sa 'nan cnuimh nach bàsaich gu siorruidh.

*Glic.* Tha thu 'g ràdh gu maith; agus cuiridh mise facal no a dhà eile ris na thu'irt mi; aithreachas mar nach 'eil e air a thoirt a mach gun sealladh agus faireachdainn de pheacadh, mar sin cha'n urrainn na h-uile sealladh agus faireachdainn de pheacadh ese a thoirt a mach: Tha mi a' ciallachadh nach h-urrainn na h-uile sealladh agus faireachdainn de pheacadh an t-aithreachas sin, eadhon, aithreachas a chum tearnaidh, aithreachas de nach bi gu siorruidh aithreachas air a ghabhail, a thoirt a mach. Oir tha e fath-

ast ùr fa ar comhair, gu'n d'robh aig Mr Droch-dhuine sealladh agus faireachdainn de a pheacadh, anns a bhraiseadh thinnis sin a bh'aige a roimhe, ach bhàsaich e gun a leithid sam bith de mheas diadhaidh a thoirt a mach: mar a bha air a dhearbhadh le a philltinn cho luath comhla ris a chù a chum a sgeith. 'Tha mòran de mhuinntir a' saoilsinn mar an ceudna gu bheil aithreachas a' seasamh ann an aideachadh peacaidh a mhàin, ach tha iad glé mhòr ann am mearachd: oir 'se aithreachas, mar a bha air a ràdh a roimhe, a bhi brònach airson peacaidh, agus pilleadh uaith a dh'ionnsuidh Dhia tre Iosa Criosd. 'Nis, ma tha so fior, nach toir na h-uile sealladh agus faireachdainn de pheacadh a mach aithreachas, réisd cha'n urrainn aithreachas a bhi air a thoirt a mach far nach 'eil sealladh agus faireachdainn de pheacadh. Nach toir na h-uile sealladh agus faireachdainn de pheacadh a mach aithreachas, sin ri ràdh, an t-aithreachas diadhaidh mu'm bheil sinn a' labhairt, tha e dearbhte ann an Cain, Pharaoh, Saul, agus Iudas, aca uile bha faireachdainn, faireachdainn mhòr de pheacadh, ach cha d'robh aig a h-aon diubh aithreachas a chum beath.

Nis tha mi a' co'-dhunadh, gu'n do bhàsaich Mr Droch-dhuine neo-aithreachail, agus mar sin bàs glé thruagh.

*Fur.* Ach guidheam ort a nis, mus co'-dhun sinn ar co'-labhairt mu dheighinn Mhr Droch-dhuine, thoir dhomh dearbhadh eile air e do bhàsachadh ann a pheacaidhean.

*Glic.* Dearbhadh eile is e so, cha d'iarr e sealladh agus faireachdainn de pheacaidhean, a chum 's gu'm bitheadh aige aithreachas air an son. An dubhairt mi nach d'iarr se e? cuiridh mi ris dh'iarr e gu mòr fantuinn ann a neo-chùram: agus sin dearbhaidh mi leis sin a leanas. An toiseach cha'n fhuiligeadh e gu'n labhradh duine sam bith a nis ris mu dheighinn a bheath pheacach, agus gidheadh b'e sin an rathad gu gin sealladh agus faireachdainn de pheacadh, agus mar sin aithreachas uaith, ann a anam: Ach tha mi

'g ràdh, cha b'urrainn e a leithid de labhairt fhulang. Na daoine ud a thairg gu labhairt ris mu dheighinn a dhroch caithe-beath, bha iad cho beag taitneas d'à ann an àm a thinnis deireannach, 'sa bha Eliah 'n uair a chaidh e an còmhail Ahaib, mar a chaidh e 'mhàn do ghabhail sealbh air fion-lios Naboith. " An d'fhuair thu mi, (ars Ahab), O mo nàmhuid? Mar sin chanadh Mr Droch-dhuine ann a chridhe ris, agus mu dheighinn, an fheoghainn a thainig d'a ionnsuidh, ged b'ann a rìreadh a thainig iad eadhon o ghaol, gu toirt dearbhadh dh'a air a dhroch bheath, a chum 's gu'm bitheadh aige aithreachas dheth, agus gu 'm faigheadh e tròcair.

*Fur.* An deach' daoine maith a réisd g'a fhaicinn ann a thinneas deireanach?

*Glic.* Chaidh: iad-san a bha na'n luchd-eòlais do a cheud bhean, chaidh iad g'a fhaicinn, agus gu labhairt còmhla ris, agus ris, an dùil gu'm faodadh e a nis, mu dheireadh, ath-smuainteachadh air 'féin agus cubhachd ri Dia airson tròcair.

*Fur.* Rinn iad gu maith gu fheuchainn a nis mu dheireadh am b'urrainn iad 'anam *fhaighinn* air a thearnadh o ifrinn; ach feòraicheam cionnus a's urrainn thu innseadh nach d'robh aige cùram airson comuinn an leithide?

*Glic.* Do bhrìgh an difir giùlain a bh'aige d'an taobh, o'n ghiùlan a bh'aige dar a thigeadh a sheann chomraidean feòlmhor g'a fhaicinn; 'nuair a thigeadh a sheann chomraidean g'a fhaicinn, ghluaiseadh e 'n àird e-fein cho mòr 'sa b'urrainn e, araon le briathran agus sealltuinnean, a chialluchadh gu'n d'robh iad taitneach dh'à; labhradh e mar [an ceudna riu gu saor, agus shealladh e gu taitneach orra, ged nach b'urrainn labhairt an leithid a bhi na labhairt sam bith eile ach a leithid 'sa thuirt Daibhidh a thairgeadh daoine feòlmhor dh'a-sa ann a thinneas: " Ma thig e g'am fhaicinn (ars' ese), labhraidh e diomhanas, tha a chridhe a' tionail aingidheachd h-uige féin." Ach na seòrsan labhairt so, tha mi 'g ràdh, ghiùlan Mr Droch-

dhuine ni b'fhearr na a ghiùlan e comuinn dhaoine a b'fhearr.

Ach bheir mi n'is soilleire dhuit cliù a ghiulan ri daoine maith (agus labhairt maith) 'n uair a thigeadh iad 'ga fhaicinn.

1. An uair a bhitheadh iad air tighinn, bhitheadh e coslach ri a bhi a' fàillneachadh 'na spiorad 'nuair a chitheadh e iad.

2. Cha d'robh e airson am freagairt do aon sam bith de na ceisdean ud a chuireadh iad air uairean ris, gu aithneachadh ciod an fhaireachdainn a bh'aige de pheacadh, bhàs, ifrinn, agus bhreitheanas: ach an darna cuid cha chanadh e ni sam bith, no fhreagradh e iad ann an rathad leithsgeil, air neo le innseadh dhoibh gu'n d'robh e cho lag agus caithte, 's nach b'urrainn e mòran a labhairt.

3. Cha'n fheuchadh e idir adhartachd gu bruidhinn no gu labhairt maille riu, ach bha e subhach 'nuair a chumadh iad an teangan. Cha'n fheòraicheadh e riu ceisd sam bith mu dheighinn a staid agus saoghal eile, no cionnus bu chòir d'a teicheadh o'n damnadh sin a thoill e.

4. Thainig 'na inntinn mu dheireadh iarraidh air a bhean agus fhear-gleidhidh, 'nuair a dh'oidhirpicheadh a mhuinntir mhaith ud a thighinn g'a fhaicinn, innseadh dhoibh gu'n d'robh e 'na chadal, no ag aomadh gu cadal, no cho lag le easbhuidh cadail, 's nach b'urrainn e gleadhraich sam bith fhulang. Agus mar sin riaraicheadh e iad tìm an deigh tìm gus mu dheireadh gu'n d'robh iad air am mi-mhisneachadh o thighinn g'a fhaicinn tuille.

5. Bha e cho cruaidhichte a nis, ann an tìm so a thinnis, 's gu'n labhradh e, 'nuair a thigeadh a chomradan d'a ionnsuidh, gu maslachadh nan daoine maith ud, (agus an teagasg maith cuideachd), a ghluaiseadh le gaol gu thighinn g'a fhaicinn, agus a shaothraich gu a iompachadh.

6. 'Nuair a chaidh na daoine maith so air falbh uaith, cha chanadh e aig àm sam bith, guidheam

s'uin a bhitheas sibh toileach a thighinn a rithist, oir tha agam toil do thuille de 'ur comuinn, agus do éisdeachd tuille de 'ur teagasg maith? Cha chanadh, cha chanadh facal mu dheighinn sin; ach dar a bha iad a' dol, 's gann a dh'iarradh e orra òl, cha mhò a chanadh e, Taing dhuibh airson 'ur deagh chomuinn, agus '*ur* deagh theagasg.

7. A bhruidhinn ann a thinneas còmhla ri a chomradan, 's ann a bhitheadh e mu dheighinn an t-saoghail, mu cheirdean, thighean, fhearainn, dhaoine mòra, ainmean mòra, àitean mòra, shonas an leth-muigh, no truaighe an leth-muigh, no a leithid sin do nì feolmhor.

Leo sin uile tha mi a' co'-dhunadh, nach d'iarr e faireachdainn agus sealladh de a pheacadh, a chum gu'n gabhadh e aithreachas agus gu'm bitheadh e air a thearnadh.

*Fur.* Imridh e a bhi mar sin mar a tha thu ag ràdh, ma tha iad so fior a shoilleirich thu uime. Agus tha mise n'is toileach' 'gan creidsinn, a chionn gu bheil mi a smuaineachadh nach faod thu breug innseadh mu na mharbh.

*Glic.* Bu mhise aon dhiubh-san a chaidh d'a ionnsuidh, agus a dh'amhairc air a ghiùlan agus a dhoigh; agus tha so na fhìor aithris air a tha mise air toirt dhuit-sa.

*Fur.* Tha mi toilichte: ach guidheam, ma's urrainn thu, feuch domh a nis leis an fhacal, ciod a bhreith a tha Dia a' toirt air an leithide de dhaoine.

*Glic.* C'uime, an duine a tha mar so an aghaidh aithreachas, nach 'eil ag iarraidh gu éisdeachd mu a pheacaidhean, a chum gu'n gabh e aithreachas agus gu'm bi e air a thearnadh, tha air a ràdh uime gur duine e a tha 'g ràdh ri Dia, " Imich uam, oir cha'n 'eil mi 'g iarruidh eòlas do shlighean." Is duine e a tha ag ràdh ann a chridhe, agus le a ghniomhairean, " ghràdhaich mi coigrich, (peacaidhean), agus nan deigh théid mi." Is duine e a tha a' dùineadh a shùilean, agus a chluasan, agus a tha a' tionnda' a spiorad

an aghaidh Dhia. 'Seadh, is e an duine a ta ann an naimhdeas ri Dia, agus a ta 'ga fhuathachadh le 'anam.

*Fur.* Ciod an comharradh eile a's urrainn thu a thoirt dhomh gu'n do bhàsaich Mr Droch-dhuine gun aithreachas?

*Glic.* C'uime, cha d'éubh e a riamh gu treibhdhireach ri Dia airson tròcair rè fada tìm a thrioblaid. Tha e fior, 'nuair a ghabh braiseadh n'is troime na cheilé, greimean, no pianan gréim air, réisd chanadh e, mar is gnàthach le daoine feòlmhor eile a dheanamh, A Thighearn cobhair mi, A Thighearn neartaich mi, A Thighearn tiorc mi, agus a leithid sin: ach éubhachd ri Dia airson tròcair, sin cha d'rinn e, ach luidh e, mar a luaidh mi a roimhe, mar nach bitheadh e riamh air peacachadh.

*Fur.* 'Se sin droch comharradh eile da rìreadh: oir is e éubhachd ri Dia airson tròcair aon de cheud chomharraidhean an aithreachais. 'Nuair a luidh Paul a' gabhail aithreachas de a pheacadh air a leabaidh, thuirt an Spiorad Naomh uime, " Feuch a ta e ag ùrnuigh." Ach ese aig nach 'eil ceud chomharraidhean an aithreachais, tha e 'na chomharradh nach 'eil aig aon sam bith de na comharraidhean eile, agus mar sin da rìreadh gun aon idir. Cha'n 'eil mi 'g radh nach feud éubhachd a bhi, far nach feud aon chomharradh aithreachas a bhi: " Dh'éubh iad," ars' Daibhidh, " ris an Tighearn, ach cha do fhreagair se iad;" ach sin cha deanadh e, nam b'e an éubh toradh an aithreachais. Ach, tha mi 'g ràdh, ma dh'fhaodas daoine éubhachd, agus gidheadh gun aithreachas a bhi aca, is cinnteach nach 'eil aithreachas sam bith aca-sa nach 'eil ag éigheachd idir. Tha air a ràdh ann an Iob, " Cha'n 'eil iad ag éigheachd dar a tha e 'gan ceangal;" 'se sin, a chionn nach 'eil aithreachas aca; gun aithreachas, gun éigheachdan; aithreachas neo-fhìor, éigheachdan neo-fhìor; aithreachas fior, éigheachdan fior.

*Glic.* Tha fios agam gu bheil e cho so-dheanta do dhuine fuireach o éigheachd aig am bheil aithreachas, 'sa tha e do dhuine fuireach o achdain a tha a' faireacdainn pian mharbhtach. Esan a sheallas 'an leabhair nan Sailm, (anns am bheil aithreachas gu glé bheothail air fhoillseachadh, eadhon ann a thoraidh fhior agus fhreagarach), gheibh e an sin, gu'm b'e éigheachd, éigheachd làidir, éigheachd dhurachdach, éigheachd mhòr, agus sior éigheachd, measan an aithreachais; ach aon dhiubh so cha d'robh aig a Mhr Droch-dhuine so; air an aobhar so bhàsaich e ann a pheacaidhean. Gu bheil éigheachd na thoradh neo-sgarail an aithreachais, tha e air fhaicinn anns na sgriobtuirean so. "Dean tròcair orm, o Dhia; a réir lionmhorachd do thròcairean chaomh, dubh a mach mo pheacaidhean. O Thighearn, na cronaich mi ann ad fhearg, 's na smachdaich mi ann ad chorruich theith. Dean tròcair orm, O Thighearn, oir a ta mi lag: O Thighearn slanuich mi, oir a ta mo chnàmhan air an cràdh. A ta m'anam mar an ceudna air a chràdh, ach thusa, O Thighearn, cia fhad? Pill, O Thighearn, tiorc m'anam: O tearn mi air sgàth do thròcairean. O Thighearn, na cronaich mi ann do chorruich, 'sna smachdaich mi ann ad chorruich theith; oir a ta do shaighdean sàithte gu teann annam, agus tha do làmh 'gam fhàsgadh gu goirt. Cha'n 'eil fallaineachd 'nam fheòil, airson d'fheirge: 's cha'n 'eil fois sam bith 'nam chnàmhan, airson mo pheacaidh. Oir tha mo pheacaidhean air dol os mo cheann, mar eallach tròm, tha iad ro thròm air mo shon. Tha mo leòintean lobhte agus breun, airson m'amaideachd. Tha mi cràiteach, tha mi air mo chromadh a mhàn gu mòr, tha mi a' dol a' bròn air feadh an là uile. Tha mo leasraidh air an lionadh le galar gràineil, agus cha'n 'eil fallaineachd 'nam fhèoil. Tha mi lag agus gu goirt air mo bhriseadh; Rinn mi rànuich trid mishuaimhneas mo chridhe."

Dh'fhaodainn a thòirt dhuit mòran n'is mo do bhriathran naomh dhaoine maith, leis an do chainnt-

ich iad cionnus a bha iad, ciod a dh'fhairich iad, agus cò dhiubh a dh'éubh no nach d'éubh iad, 'nuair a bha aithreacheas air oibreachadh annta. Och ! Och ! tha e cho so-dheanta do dhuine, 'nuair a tha iodhan cionta air, fuireach o a bhi 'g ùrnuigh, 'sa tha e do bhoirionnach, 'nuair a tha iodhan saothair-clainne oirre, fuireach o a bhi 'g éubhachd. Ged dh'innseadh an saoghal uile dhomh gu bhei. aithreachas aig a leithid de dhuine, gidheadh mur 'eil e na fhear-ùrnuigh, cha chreidinn e.

*Fur.* Cha'n aithne dhomh reuson sam bith airson an creideadh tu e; oir cha'n 'eil ni sam bith a's urrainn a dhearbhadh gu bheil e aig a leithid do dhuine. Ach feòraicheam, a Dhuine, ciod an comharradh eile a th'agad, leis an urrainn thu a dhearbhadh gu'n do bhàsaich Mr Droch-dhuine ann a pheacaidhean, agus mar sin ann an staid dhamnaidh.

*Glic.* Tha agam so gu a dhearbhadh. B'e comuinn agus còmhradh feòlmhor an fheoghainn ud bu sheann chomradan peacach dh'à ann an tìm a shlàinte, bu mhò anns an d'robh a thlachd, ann an tìm a thinnis. Rinn mi so a luaidh a roimhe 'san dol a seachad, ach an tràsa tha mi 'ga dheanamh na dhearbhadh air e a bhi a dh'uir-easbhuidh gràis: oir far am bheil a rìreadh obair ghràis anns a chridhe, cha'n 'eil an obair sin a mhàin ag atharrachadh a chridhe, nan smuaintean, agus nan tograidhean, ach an caithebeath mar an ceudna; seadh, caithe-beath agus comuinn cuideachd. Dar a bha aig Paul obair gràis 'na anam, dh'oidhirpich e air e-féin a dhlùthachadh ris na deisciobuilean. Cha d'robh e airson a sheann chomradan 'nan cuid gràinealachd ni b'fhaide; bha e a nis na dheisciobuil, agus bha e airson comuinn nan deisciobuil: " Agus bha e còmhla riu a' tighinn a steach do, agus a' dol a mach a Ierusalem."

*Fur.* Smuainich mi rud-eigin 'nuair a chuala mi thu a' deanamh luaidh air a roimhe. Smuainich mi, tha so na chomharradh nach d'robh aige gràs ann a chridhe. Ni còin de 'n aon seòrs (smuainich mi)

tréudachadh cuideachd. Na'm b'aon de chlann Dhé an duine so, thréudaicheadh e còmhla ri clann Dhé. Bhitheadh a thlachd còmhla ri, agus ann an comuinn, clainn Dhé: mar a thuirt Daibhidh, "Is comrad mi dhoibh-san uile anns am bheil d'eagal, agus dhoibh-san a ta a' cumail d'àithntean."

*Glic.* Tha thu 'g ràdh gu maith; oir ciod an co'-chomunn a tha aige-sa a ta a' creidsinn ri ana-creid-'each? Agus ged a tha e fior, nach 'eil na h-uile a ta a' dlùthachadh ris a mhuinntir dhiadhaidh, diadh-aidh, gidheadh iadsan a ta 'nan cridhe a' roghnachadh comunn nam muinntir a tha aindiadhaidh agus gu follaiseach mi-naomha, mar a rinn Mr Droch-dhuine, gu cinnteach cha'n 'eil iad nam muinntir dhiadhaidh, ach ain-diadhaidh. Bha e, mar a dhinnis mi dhuit, a muigh as a shaimh, 'n uair a thigeadh daoine maith a shealltuinn air; ach a réisd bha e far am b'àill leis a bhith, 'n uair a bha aige a chomradan dhiomhan mu'n cuairt d'a. Och! tha gràs, mar a thuirt mi, ag atharr-achadh an iomlain, cridhe, beath, comuinn, agus na h-uile; agus aig cridhe nodha agus duine nodha inridh cusbairean tlachd a ta nodha a bhi, agus *sin* coslach ris-féin: "Tha seann nithe air dol a seachad air falbh;" C'airson? "Oir tha na h-uile nithe air tighinn gu bhi nodha." 'Nis, ma tha na h-uile nithe air tighinn gu bhi nodha, sin ri a ràdh, cridhe, inn-tinn, smuaintean, tograidhean, agus tlachdan, tha a' leantuinn, air lorg sin, gu'n imir a chomuinn a bhi freagarrach: o'n so tha air a ràdh, gu'n "d'robh iad-san a chreid cuideachd;" gu'n deach iad gu an cuid-eachd féin;" gu'n "d'robh iad air an cuir ris an eaglais;" gu'n "d'robh, iad de dh'aon chridhe agus de dh'aon anam;" agus a leithid sin. 'Nis, ma bhitheas air a ràdh an aghaidh so, gu'n d'robh Mr Droch-dhuine gu tinn, agus mar sin nach b'urrainn e dhol a dh'ionnsuidh nam muinntir dhiadhaidh, gidh-eadh bha aige teangaidh ann a cheann, agus b'urrainn e, nam bitheadh aige cridhe, a bhi air labhairt ri cuid a chum gairm no cuir airson nan daoine diadhaidh gu

thighinn g'a ionnsuidh. 'Seadh, dheanadh e mar sin; 'seadh, bhitheadh comuinn fheoghainn eile uile, gu h-àraidh a chomradan peacach, eadhon anns gach uair a thaisbeanadh iad 'na fhianuis, na eallach agus na dhoilgheas d'a. Air do a chridhe agus aigneadhan a bhi nan seasamh aomte ri maith, 'se comradan maith a b'fhearr a fhreagradh ris. Ach b'e a luchd-comuinn a sheann chomradan, bha a thlachd anntasan; air an aobhar sin bha a chridhe agus 'anam fathast ain-diadhaidh.

*Fur*. Ach, cionnus a bha e 'n uair a tharruing e faisg air a chrioch? oir tha mi a' breithnachadh gu'm bheil aig na tha thu 'g ràdh uime an tràsa, taobh rissan agus ri a ghniomhairean aig toiseach a thinnis. An uair sin dh'fhuiligeadh e cuideachd agus mòran labhairt; dh'fhaodadh an uair sin gu'n do shaoil leis gu'm fàsadh e slàn, agus nach bàsaicheadh e, mar a bh'aige an deigh sin aobhar a smuaineachadh, dar a bha e gu buileach air caitheamh le tinneas seargaidh, 'n uair a bha e aig beul na h-uaighe. Ach cionnus a bha e, tha mi 'g ràdh, 'n uair a bha e (mar a deir sinn) aig beul na h-uaighe, an taobh a stigh do cheum de bhàs, 'n uair a chunnaic agus a dh'aithnich e, agus nach b'urrainn e gun aithneachadh, gu'n inreadh e gu h-aith-ghearr bàsachadh agus taisbeanadh fa chomhair breitheanais Dhé?

*Glic*. C'uime, cha d'robh atharrachadh sam bith eile ann, ach na bha air a dheanamh le a thinneas air a chorp. Ath'raichidh tinneas, tha fhios agad, an corp, mar an ceudna bheir piantan agus greimean air daoine a bhi 'g osnaich; ach airson 'inntinn, cha d'robh aige atharrachadh sam bith an sin; bha inntinn an ni ceudna; bha a chridhe an ni ceudna; bha e an dearbh Mhr Droch-dhuine ceudna fathast, cha'n e a mhàin ann an ainm, ach ann an gnéidhean, agus sin gu dearbh là a bhàis; 'seadh, cho fada 'sa b'urrainn a bhi air a thionail, gus an dearbh mhionaid anns an do bhàsaich e.

*Fur.* Guidheam, cionnus a bhà e ann a bhàs? An d'robh am bàs laidir air? no an do bhàsaich e le socair, gu sàmhach?

*Glic.* Cho sàmhach ri uan. Cha do thaisbean a bhi ann, dhoibh-san a sheas làmh ris, uiread ri spàirn làidir nàduir: Agus airson 'inntinn, bha e coslach ri bhi gu h-iomlan aig sàmhchair. Ach feòraicheam, c'airson a ta thu a' feòrachd rium na ceisde so?

*Fur.* Cha'n ann air mo shon féin, ach airson muinntir eile. Oir tha a leithid a bharail as so am measg an fheoghainn aineolach: Ma 'se gu'm bàsaich duine, (mar a deir iad ris) coslach ri uan, 'se sin gu sàmhach, agus gun an uabhas inntinn sin a tha feoghainn eile a' feuchainn 'nam bàs, tha iad a' co'dhunadh, agus sin gun amharus sam bith, gu'm bheil a leithid a dh'aon air dol do fhlaitheanas, agus gu'm bheil e gu cinnteach air dol as o'n chorruich a ta ri teachd.

*Glic.* Cha'n 'eil breitheamhachd gu a bhi air a dheanamh, le bàs sàmhach, mu staid shiorruidh an ti a bhàsaicheas mar sin. Saoil gu'm bàsaicheadh aon duine gu sàmhach, gu'm bàsaicheadh aon eile gu h-obainn, agus gu'm bàsaicheadh tri-amh fo mhòr uabhas spioraid: cha'n urrainn duine sam bith breith a thoirt air an staid shiorruidh le doigh aon sam bith de na seòrsan so do bhàsan. Faodaidh esan a bhàsaicheas gu sàmhach, gu h-obainn, no fo uamhas spioraid, a dhol do fhlaitheanas, no faodaidh e a dhol do ifrinn; cha'n urrainn duine sam bith innseadh c'àit an teid duine, le aon sam bith de'n leithide dhoighean bàis. Imridh a bhreitheamhachd, uime-sin, a ni sinne mu staid shiorruidh dhuine, a bhi air a tionail o smuainteachadh eile; sin r'a ràdh, An do bhàsaich an duine ann a pheacaidhean? An do bhàsaich e ann an as-creideamh? An do bhàsaich e mus 'n d'robh e air a bhreith a rithist? Ma bhàsaich, a réisd tha e air dol a dh'ionnsuidh an diabhoil agus ifrinn, ged sam bith cho sàmhach 'sa bhàsaich e. A rithist, An d'robh an duine na dhuine maith? An d'robh aige creideamh agus naomhachd? An d'robh e na fhear-gràdhachaidh agus na fhear-adh-

raidh do Dhia, tre Chriosd, do réir 'fhacal? Ma bha, réisd tha e air dol a dh'ionnsuidh Dhé agus fhlaitheanais, cia obann, no ciod an uabhas inntinn sam bith anns an do bhàsaich e. Ach bha Mr Droch-dhuine aingidh, bha a bheath olc, bha a ràidean olc, olc gus a chrioch: Chaidh e air an aobhar sin a dh'ifrinn, agus a dh'ionnsuidh an diabhoil, cia sàmhach sam bith a bhàsaich e.

Gun amharus tha, ann an cuid a choran, breitheamhachd gu bhi air a dheanamh air staid shiorruidh dhuine le doigh a bhais a bhàsaicheas e. Mar nam murtadh duine e-féin, no nam bitheadh e beò beath aingidh, agus an deigh sin bàsachadh ann an tur ea-dòchas; tha na daoine so, gun amharus, air dol maraon a dh'ifrinn. Agus an so gabhaidh mi cothrom gu labhairt mu dhithis de bhràithrean Mhr Droch-dhuine (oir tha fhios agad gu'n d'innis mi dhuit a roimhe gu'n d'robh aige bràithrean) agus mu dhoigh am bàis. Mharbh aon diubh e-féin, agus bhàsaich aon cile, an deigh beath aingidh, ann an tur ea-dòchas. 'Nis cha bhithinn fo eagal a cho'dhunadh umpa so araon, gu'n deach' iad le agus tre am bàs do ifrinn.

*Fur*. Guidheam innis dhomh mu dheighinn a cheud fhir, cionnus a mharbh se e-féin?

*Glic*. C'uime, ghabh e sgian agus ghearr e a sgornan féin, agus air ball thug e 'n àird a spiorad agus bhàsaich e. 'Nis, ciod a bhreith a's urrainn sinn a thoirt mu chor a leithid de dhuine, o'n tha an sgriobtur ag ràdh, " Cha'n 'eil aig murt-fhear beath shiorruidh," agus mar sin a sios, ach gu'n imir a bhi air a cho'-dhunadh, gu'm bheil a leithid a neach air dol a dh'ifrinn? Bha e na mhurt-fhear; na fhéinmhurt-fhear; agus is esan murt-fhear a's measa, aon a mharbhas a chorp agus anam féin: 'S cha mhò a tha sinn a' faighinn luaidh air a dheanamh mu aon sam bith ach feoghainn mhallaichte a ta ag deanamh an leithide de ghniomhairean: Tha mi 'g radh, cha'n 'eil luaidh air a dheanamh anns an sgriobhadh naomha mu fheoghainn sam bith cile, ach feoghainn mhallaichte a mhurtadh iad-féin.

Agus is breitheanas ghort o Dhia so air duine, dar a bheir Dia, airson peacaidhean an leithide, thairis iad gu bhi nam féin-mhurt-fhearan, no mar a's fearr a dh'fhaodar a ràdh gu cuir an gniomh a bhreitheanas agus fhearg orra-féin. Agus thoiream gu dùrachdach an rabhaidh so do pheacaich. Thoiribh an aire, a mhuinntir, brisibh dhibh 'ur peacaidhean, air eagal gu'n riaraich Dia sibh-se mar a riaraich e bràthair Mhr Droch-dhuine, 'se sin air eagal gu'n toir e sibh thairis gu a bhi 'ur féin-mhurt-fhearan.

*Fur.* A nis 's gu'm bheil thu a' labhairt mu'n so; b'eòl domh-sa aon uair duine, bearradair a ghabh a sgian-bhearraidh aige féin, agus ghearr e a sgornan féin, agus a réisd chuir e a cheann a mach air uinneag a sheomair, a dh'fheuchainn do a nàbuidhean ciod a rinn e, agus an deigh greiseag bhàsaich e.

*Glic.* 'S urrainn domh-sa innseadh dhuit ni a b'eagallaiche na so; tha mi a' cialluchadh a thaobh mar a bha an gniomh air a dheanamh. Bha o chian, mu'n cuairt de dhà bhliadhna dheug, duine a bha a chòmhnuidh aig *Brafield* am fagus do *Northampton*, d'am b'ainm Iain Cocs, a mhurt e-féin; an doigh a rinn se e, b'e mar so. Bha e na dhuine bochd, agus bha e greis gu tinn, (agus b'e tìm a thinnis mu'n cuairt de thoiseach tìm an fheoir) agus air gabhail d'à cus cùram inntinn cionnus a bhitheadh e beo an deigh sin, na'n cailleadh e aig an àm sin a *sheason* obair, thuit e ann an an-earbsa dhomhain mu dheighinn an t-saoghail, agus dh'eubh e a mach ri a bhean a mhadainn mus do mharbh se e-fein, ag ràdh, Tha sinn millte. Ach gu luath an deigh sin, dh'iarr e air a bhean a dhol a mach as an t-seomair, ach, ars' ese, am faic mise an urrainn mi fois sam bith fhaighinn; mar sin chaidh i a mach; ach, an àit a dhol do chadal, ghabh ese gu luath a *reusar*, agus leis ghearr e 'n-àird toll mòr ann a chliathaich, mach as an do spion agus an do ghearr e dheth cuid de a bhuill, agus thilg se iad, maille ris an fhuil, air feadh an t-seomair. Ach a chionn nach deach so leis cho luath 'sa dh'iarr e, ghabh e an *reusar* ceudna agus leis ghearr e a sgornan féin. Air do a

bhean an sin a chluinntinn ag osnaich, agus a' tarruing 'anail goirid, thainig i a rithist do'n t-seomair d'a ionnsuidh; agus air d'i fhaicinn ciod a rinn e, ruith i a mach agus ghairm i a steach cuid de nàbuidhean, a thainig d'a ionnsuidh far an do luidh e cho làn a dh'fhuil 's gu'm b'eagallach amharc air. Réisd thuirt aon diubh ris, Ah! Iain, ciod a rinn thu? Nach 'eil thu brònach airson na rinn thu? Fhreagair e gu coimhcach, tha e ro fhadalach a bhi brònach. Réisd thuirt an neach ceudna ris a rithist, Ah! Iain, dean ùrnuigh ri Dia gu maitheadh e a ghniomh fhuiltiche so agadso. Air cluinntinn d'a na comhairl sin, thaisbean e a bhi gu glé fheargach, agus ann an doigh fheargach thuirt e, Dean ùrnuigh! agus leis sin thilg se e-fein air falbh gus a bhalladh, agus mar sin an deigh teare de phlosgan bhàsaich e gu h-ea-dòchasach. 'N uair a thionnd se e-féin deth a dhruim gus a bhalladh, ruith an fhuil a mach as a bhrù mar a mach a copan, agus chaidh i gu buileach tre an leabaidh gus na bùird, agus tre eadar na bùird ruith i a' taomadh 'mhàn gus an làr. Thuirt cuid, gu'n d'robh e dar a thainig na nàbuidhean g'a fhaicinn, 'na luidhe a' smeurach le a laimh ann a mhionach, a' sìneadh an àird, mar a bha e air a shaoilsinn, a chum 's gu'n spionadh no gu'n gearradh e a 'mach a chridhe. Bha air a ràdh mar an ceudna, gu'n d'robh cuid de 'adha air a reubadh a mach leis, agus air a thilgeadh air na bùird, agus gu'n d'robh iomadh de a bhuill slaodte a mach as an leabaidh air a taobh; ach cha'n urrainn mi na h-uile nithe fa leth a dhaingneachadh: ach tha a chuid mhòr de'n sgeul, maille ris na cùisean air leth a dh'ainmicheadh fior. Fhuair mise e o fhear stuam agus creideasach, neach e-féin a bha na aon a chunnaic e anns an staid fhuilteach so, agus a labhair ris mar a bha air a luaidh a roimhe.

Dh'fhaodadh iomadh ni uamhasach eile de'n leithide sud a bhi air an innseadh dhuit, ach tha iad so gu leòir, agus cus cuideachd, nam bitheadh Dia ann a ghliocas air smuaineachadh feumail am bacadh.

*Fur.* Tha an sgeul so na sgeul eagallach: Agus ghuidhinn ri Dia gu'm bitheadh i na rabhaidh do fheoghainn eile a chum an teagasg gu eagal a bhi orra am fianuis Dhé, agus a bhi 'g ùrnuigh, air eagal gu'n toir e iad an àird do dheanamh mar a rinn Iain Cocs. Oir gu cinnteach cha'n urrainn féin-mhurt-fhearan a dhol do fhlaitheanas; agus air an aobhar sin, mar a thuirt thu, esan a tha a' bàsachadh le a lamhan féin, tha e gu cinnteach air dol a dh'ifrinn. Ach labhair facal no dhà mu dheighinn an duine eile a dh'ainmich thu.

*Glic.* Ciod! *an ann* mu dhuine aingidh a' bàsachadh ann an an-earbsa?

*Fur.* 'Seadh, mu dhuine aingidh a' bàsachadh ann an an-earbsa.

*Glic. Ceart* ma ta: Bha bràthair so eile Mhr Droch-dhuine na dhuine glé aingidh, araon ann an cridhe agus beath; tha mi 'g ràdh, ann an cridhe, a chionn gu'n d'robh e mar sin ann am beath; 's cha b'urrainn ni sam bith ath-leasachadh; cha b'urrainn daoine maith, leabhraichean maith, eisempleirean maith no breitheanasan Dhé. *Mar sin,* an deigh d'a a bhi beò greis mhòr ann a pheacaidhean, bhuail Dia e le tinneas leis an do bhàsaich e. 'Nis, ann a thinneas, thòisich a choinsiens ri a bhi air a dhùsgadh, agus thòisich esan ri rànuich a mach mu dheighinn a dhroch caithe-beatha, ionnas gu'n do thòisich am baile ri deanamh fuaim leis. 'Nis, 'n uair a bha e air a thoirm mu'n cuairt, thainig iomadh de na nàbuidhean g'a fhaicinn, agus do leughadh làimh ris, mar is e an rian cumanta le cuid; ach cha b'urrainn na h-uile a b'urrainn iad a dheanamh, uamhan-sa a laghdachadh, ach luidheadh e ann a leabaidh a' snagadaich 'fhiacalan, agus a' fàsgadh a dhòrnan, a' co'-dhunadh gu'n d'robh 'anam gu bhi air a dhamnadh, agus anns an uamhas agus an an-earbsa sin bhàsaich e; gun ghairm air Dia, ach a' cuir an amharus a thròcair, agus a' toibheumachadh 'ainm.

*Fur.* Tha so a' toirt gu m'inntinn duine mu'n d'in-

nis cairid leam dhomh. Bha e na fhear aingidh 'na chaithe-beath; mar sin dar a thainig e gu bàsachadh, thuit e ann an ea-dòchas; agus air dh'à a cho'-dhunadh nach d'robh aig Dia tròcair air a shon, rinn e ùrnuigh ris an diabhol airson fàbhair, ag ràdh, A dhiabhol mhaith, bi gu maith dhomh-sa.

*Glic.* Tha so ach beag coslach ri Saul, neach air dh'à a bhi air a threigsinn le Dia, chaidh e dh'ionnsuidh bana-bhuitse Endoir, agus mar sin a dhionnsuidh an diabhoil, airson cobhair. Ach mo thruaighe! na'n cuirinn mi-féin ri tionail nan sgeòil uamhasach so, bhitheadh e furasda ann am beagan tìm ceudan dhiubh fhoillseachadh dhuit. Ach co'-dhùnaidh mi mar a thòisich mi; tha iadsan a ta nam féin-mhurtfhearan, no a bhàsaicheas ann an ea-dòchas, an deigh dhoibh a bhi beò gu h-ain-diadhaidh, gu cinnteach a' dol a dh'ifrinn.

Agus an so chuirinn a steach rabhaidh: gach aon a ta a' bàsachadh fo uamhas spioraid, 'se sin, fo amhladh agus mhor eagal, cha'n 'eil iad air an aobhar sin a' bàsachadh ann an ea-dòchas; oir faodaidh so a bhi aig duine maith airson a chuibhrichean ann a bhàs, agus gidheadh a dhol do fhlaitheanas agus do ghlòir. Oir, mar a thuirt mi a roimhe, faodaidh esan a ta na dhuine maith, na dhuine aig am bheil creideamh agus naomhachd, na fhear-gràdhachaidh agus adhraidh de Dhia tre Chriosd, do reir 'fhacal, bàsachadh ann an uamhas spioraid; oir cha bhi satan a dh'uireasbhuidh ionnsuidh a thoirt air daoine maith air an leabaidh bàis, ach tha iad tearuin'te le facal agus cumhachd Dhé; 'seadh, agus tha iad fòs air an cobhair ged 'sann le mòr spàirn spioraid, gu iad féin a chleachdadh ann an creideamh agus ùrnuigh, ni nach h-urrainn esan a bhasaicheas ann an ea-dòchas air chor sam bith a dheanamh. Ach pilleamaid gu Mr Droch-dhuine, agus rachamaid a steach ann an tuille còmhradh mu dhoigh a bhàis.

*Fur.* Tha mi a smuaineachadh gu'm bheil thusa agus mise maraon de dh'aon inntinn; oir dìreach an

tràsa bha mi a' smuaineachadh thus' a ghairm air d'ais h-uige mar an ceudna. Agus guidheam, a nis, o'n 'se do thairgse féin pilltinn a rithist h-uige, labhramaid beagan tuille mu dheighinn a bhàis shàmhach agus chiùin.

*Glic.* Le m'uile chridhe: tha fhios agad, bha sinn a' bruidhinn a roimhe mu dhoigh bàis Mhr Droch-dhuine: cionnus a bhàsaich e gu ciùin agus gu sàmhach; oir sin thug thus' an aire gu'm bheil a mhuinntir chumanta a' co'-dhunadh; ma 'se 's gu'm bàsaich duine gu sàmhach, agus mar a chanas iad, coslach ri uan, gu'm bheil e gu cinnteach air dol do fhlaitheanas; 'nuair, mo thruaighe! ma bhàsaicheas duine aingidh gu sàmhach, ma bhàsaicheas duine a bha rè uile a lathachan beò ann am peacadh follaiseach, gu sàmhach, tha a bhàsachadh sàmhach cho fada as o a bhi na chomharradh air e a bhi air a thearnadh, 's gu'm bheil e na dhearbhadh cinnteach air a dhamnadh. B'e so cor Mhr Droch-dhuine; bha e beò gu h-aindiadhaidh eadhon gus an deireadh, agus a réisd chaidh e gu sàmhach a mach as an t-saoghal; air an aobhar sin tha Mr Droch-dhuine air dol do ifrinn.

*Fur. Ceart*, ach o'n tha thu air, agus fòs cho muinighinneach ann, 'sin r'a ràdh, gu'm bheil duine a ta beò beath ain-diadhaidh gus am bheil e a' bàsachadh, agus a réisd a' bàsachadh gu sàmhach, air dol do ifrinn, faiceam ciod an coslas dearbhaidh a th'agad airson do bharail so.

*Glic.* Tha mo cheud argumaid air a tharruing o uir-easbhuidh aithreachais. Cha'n urrainn duine sam bith a bhi air a thearnadh mur gabh e aithreachas, cha mhò a's urrainn esan nach 'eil a' faicinn, nach 'eil fiosrach gu'm bheil e-féin na pheacach, aithreachas a ghabhail; agus bithidh esan a ta fiosrach gu'm bheil e-féin na pheacach, theid mise an ràdhan d'a, air a thrioblaideachadh aig an àm sin leis an eòlas sin. So, mar a ta e air a dhearbhadh leis na sgriobtuirean uile, mar sin a ta e air a dhearbhadh le féin-fhiosrachadh Criosduidh. Tha esan a ta fiosrach e-féin a bhi na

pheacach, air a thrioblaideachadh, gu h-àraidh mur d'thainig an t-eòlas sin h-uige gus am bheil e air a thilgeadh air a leabaidh-bàis; air a thrioblaideachadh, tha mi 'g ràdh, mus urrainn e bàsachadh gu sàmhach; 'seadh, tha e air a thrioblaideachadh, fo thruimeadas-inntinn, agus air a thilgeadh 'nmhàn; tha fòs air a thoirt air èubhachd a mach, a bhi fo acras agus pathadh an deigh tròcair tre Chriosd; agus ma thig e idir a rìreadh gu bàsachadh gu sàmhach, tha mi a' ciallachadh, leis an t-sàmhchair sin a ta air a ghin le creideamh agus dòchas ann an tròcair Dhé, (do'n d'robh Mr Droch-dhuine agus a bhràithrean nan tur choigrich) tha a shàmhchair air aithneachadh, leis na h-uile luchd-toirt-aire ghlic, leis na chaidh a roimhe, leis na tha a' sruthadh uaith, agus mar an ceudna leis a mheas aige.

Imridh mi aideachadh nach 'eil mi measail air aithreachas-leabaidh-thinnis, oir tha mi a' smuaineachadh gu deimhin gur ainmig a tha e gu maith airson ni sam bith; ach tha mi 'g ràdh, esan a chaith a bheath ann am peacadh agus mi-naomhachd rè uile a lathachan, mar a rinn Mr Droch-dhuine, agus gidheadh a bhàsaicheas gu sàmhach, 'se sin, a théid, gun aithreachas, a steach eadar a bheath agus bàs, tha e *a reisd* gu cinnteach air dol do ifrinn, agus tha e mallaichte.

*Fur.* Tha so a' sealltuinn coslach ri argumaid da rìreadh; oir imridh aithreachas a thighinn, air neo imridh sinn a dhol do theine ifrinn, agus ma théid fear a chaitheas a bheath gu h-ana-miannach (tha mi a' ciallachadh a mhaireas mar sin gu là a bhàis) gidheadh a mach as an t-saoghal gu sàmhach, tha e na chomharradh gu'n do bhàsaich e gun aithreachas, agus mar sin na chomharradh gu bheil e mallaichte.

*Glic.* Tha mi *làn* thoilichte ann, air mo shon fhéin, agus sin o fheum agus nàdur an aithreachais. Tha e feumail, do bhrigh gu bheil Dia a' gairm air a shon, agus nach maith e peacadh d'a easbhuidh: "Mar gabh sibh aithreachas theid sibh uile a sgrios mar an ceudna." 'Se so an nì sin a thuirt Dia, agus dearbh-

aidh e gur duine ladurna a smuainicheas fathast a dhol do fhlaitheanas agus do ghlòir a dh'easbhuidh e. "Gabhaibh aithreachas, oir a ta an làmhadh* air a cuir ri freumh na craoibh: air an aobhar sin gach craobh nach toir a mach meas maith (ach cha'n urrainn meas maith a bhi far nach 'eil aithreachas fallan) bithidh e air a ghearradh 'mhàn, agus air a thilgeadh do'n teine." B'e so cor Mhr Droch-dhuine; bha aige beath pheacach a' feitheamh air, agus sin gus an dearbh dheireadh, agus gidheadh bhàsaich e gu sàmhach; 'se sin, gun aithreachas: tha e air dol do ifrinn, agus tha e malluichte. Airson nàduir an aithreachais, bhean mi ris sin mar-thà, agus dh'fheuch mi nach d'robh e a riamh, far an e bàs sàmhach grad chomraid beath pheacach; agus air an aobhar sin tha Mr Droch-dhuine air dol a dh'ifrinn.

2. Tha mo dharna argumaid air a tharruing o fhacal beannuichte sin Chriosd, "An fheadh a tha an duine làidir fo airm a' gleidheadh an tigh, tha na bhuineas d'a ann an sìth, gus an tig fear a's treise na ese;" Ach ghleidh an duine làidir fo airm tigh Mhr Droch-dhuine, 'se sin, a chridhe, agus 'anam, agus a chorp, oir chaidh e o bheath pheacach gu sàmhach a mach as an t-saoghal so. Cha d'rinn an duine bu treise dragh a chuir air le a ghlacadh le aithreachas fallain eadar a bheath pheacach agus a bhàs shàmhach: air an aobhar sin tha Mr Droch-dhuine air dol a dh'ifrinn.

An duine làidir fo airm is e an diabhol, agus is e sàmhchair a thearuinteachd. Cha bhi gu bràch eagal air an diabhol gu'n caill e am peacach, ma's urrainn e a chumail sàmhach. Ma's urrainn e uiread 'sa chumail sàmhach ann am beath pheacach, agus sàmhach ann a bhàs, is e a chuid féin e. Air an aobhar sin a deir e, tha na bhuineas d'a ann an sìth; 'se sin, a mach a cunnart. Cha'n 'eil eagal gu'n caill an diabhol a leithid a dh'anam, tha mi 'g ràdh, do bhrigh gu bheil Criosd, neach is e breitheamh a's fearr anns a

* Tuagh.

chùis so, ag ràdh, tha na bhuineas d'a ann an sìth, ann an sàmhchair, agus a mach a cunnart.

*Fur.* Tha an argumaid so maith cuideachd; oir, gun amharus, is e sìth agus sàmhchair maille ri peacadh, aon de na comharraidhean a's mò de staid dhamnaidh.

*Glic.* Mar sin is e; uime-sin, 'nuair a b'àill le Dia meudachd fheirge fheuchainn an aghaidh peacaidh agus peacaich, ann an aon fhacal a deir e, "Tha iad ceangailte ri iodholan, leag leò." Leag leò 'se sin, na cuir dragh orra; leag leò a dhol gun bhacadh; mealladh an diabhol iad gu sìothachail, giùlanadh e iad a mach as an t-saoghal neo-iompaichte gu sàmhach. 'Se so aon de na breitheanasan a's goirte, agus a' feuchainn fearg losgaidh Dhe an aghaidh dhaoine peacach. Faic mar an ceudna dar a thig thu dhachaidh, Hosea, iv. 14. "Cha pheanasaich mise bhur nigheanan an uair a bhitheas iad ri striòpachas." Leagaidh mi leò, bithidh iad beò agus basaichidh iad ann an cuid peacaidhean. Ach,

3. Tha mo thri-amh argumaid air a tharruing o chantuinneas sin Chriosd, "Dhall e an sùilean agus chruaidhich e an cridheachan; a chum nach faiceadh iad le an sùilean, 's nach tuigeadh iad le an cridheachan, agus nach bitheadh iad air an iompachadh, agus gu'n slanuichinn iad."

Tha trì nithe do'n toir mi aire o na briathran so.

(1.) 'Se a cheud nì: Nach h-urrainn iompachadh gu Dia a bhi far am bheil an t-sùil dorchnaichte, agus an cridhe cruaidhichte. Imridh an t-sùil an toiseach a bhi air a toirt gu faicinn, agus an cridhe gu briseadh agus taiseachadh fo agus airson pheacaidh, air neo cha'n urraiun iompachadh a bhith. "Dhall e an sùilean, agus chruaidhich e an cridheachan, air eagal gu'm faiceadh, agus gu'n tuigeadh iad, agus (mar sin) a bhi air an iompachadh." Agus b'e so gu soilleir cor Mhr Droch-dhuine, bha e beò beath aindiadhaidh, agus, mar an ceudna bhàsaich e le a shùilean duinte, agus a chridhe cruaidhichte, mar a

ta dearbhte, anns gu'n d'robh beath pheacach ceangailte ri bàs sàmhach; agus sin uile airson nach bitheadh e air iompachadh, ach comh-pàirteachadh de mheas a bheath pheacach ann an teine-ifrinn.

(2.) An darna nì do'n toir mi aire o na briathran so, 'se, Gur e so fritheàladh agus foillseachadh feirg' Dhe an aghaidh duine airson a pheacaidh. Dar a tha Dia feargach ri daoine, tha mi a' ciallachadh, dar a tha e cho feargach riù, 'se so 'am measg iomadh aon de na breitheanasan do'n toir e thairis iad, sin r'a ràdh, do dhoille inntinn, agus cruaidheas cridhe, ni mar an ceudna a dh'fhuiligeas e a dhol na'n co'-chuideachd gus an téid iad a steach air geatachan a bhàis. Agus a réisd, agus an sin, agus cha'n ann a roimhe an uair sin agus an sin, thig an sùilean gu bhi air am fosgladh. O so tha air a ràdh mu'n duine bheartach a tha air ainmeachadh ann an Lucas, "Bhàsaich e, agus ann an ifrinn thog e 'n àird a shùilean;" a' filleadh ann nach do thog se iad an àird a roimhe: cha'n fhac e aon chuid ciod a rinn e, no c'àit an d'robh e a' dol, gus an d'thainig e do àit a pheanais, eadhon a dh'ifrinn. Bhàsaich e na chadal ann a anam; bhàsaich e gun toinisg, gun fhaireachdainn, agus mar sin air lorg sin a thaobh sàmhchair coslach ri leanabh no uan, eadhon mar a bhàsaich Mr Drochdhuine: bu chomharradh so de dh'fhearg Dhé; bha aige inntinn a chum a dhamnadh airson a pheacaidhean, agus air an aobhar sin cha leagadh e dh'à am faicinn no cridhe a bhi aige gu aithreachas a ghabhail air an son, air eagal gu'n iompaicheadh e, agus air eagal gu'm bitheadh a dhamnadh, a dh'òrduicheadh le Dia, air a bhacadh: "Air eagal gu'm bitheadh iad air an iompachadh, agus gu'n slànuichinn iad."

(3.) An tri-amh nì do'n toir mi aire o'n so is e, Gur e beath pheacach, agus bàs sàmhach ceangailte ris, an rathad mòr ullamh, fosgailte, buailte, cumanta a dh'ifrinn: cha'n 'eil comharradh damnaidh a's cinntiche, na duine do bhàsachadh gu sàmhach an deigh beath pheacach. Cha'n 'eil mi 'g ràdh gu'm bheil na

h-uile dhaoine aindiadhaidh a ta air an trioblaid'chadh aig am bàs le faireachdainn peacaidh agus eagalan ifrinn, air an aobhar sin a' dol do fhlaitheanas, oir tha cuid mar an ceudna air an toirt gu faicinn, agus tha iad air am fàgail do ea-dòchas, (gun a bhi air an iompachadh le faicinn,) a chum 's gu'n teid iad a' rànuich a mach as an t-saoghal so do'n àite: Ach tha mi 'g ràdh, cha'n 'eil comharradh a's cinntiche air damnadh duine, na bàsachadh gu sàmhach an deigh beath pheacach; na peacachadh agus bàsachadh le a shùilean dùinte; na peacachadh agus bàsachadh le cridhe nach urrainn aithreachas a ghabhail: "Dhall e an sùilean, agus chruaidhich e an cridhe, a chum nach faiceadh iad le an sùilean, 's nach tuigeadh iad le an cridhe; (cho fada 'sa bhitheas iad anns an t-saoghal so;) air eagal gu'm faiceadh iad le an sùilean, agus gu'n tuigeadh iad le an cridhe, agus gu'm bitheadh iad air an iompachadh, agus gu'n slànuichinn iad.

Tha aig Dia breitheanas airson daoine aingidh; bithidh Dia ceart *(neo chlaon)* ri daoine aingidh; Is aithne do Dhia cionnus a ghleidheas e a mhuinntir ain-diadhaidh gu là a bhreitheanais; a chum a bhi air am peanasachadh; agus is e so aon de a dhoighean leis an dean se e. Mar so a thachair do Mhr Drochdhuine.

(4.) Tha air a ràdh ann an leabhair nan Sailm a thaobh nan aingidh, "Cha'n 'eil cuibhrichean ann am bàs, ach tha an neart *daingean, laidir.*" Le cuibhrichean tha e a' ciallachadh trioblaidean, smachdachaidhean gràsmhor, an leithide de chronachaidhean airson peacaidh 'sa tha a' tuiteam gu a bhì crannchur pobuill Dhe airson am peacaidhean; 'seadh, a tha iomadh uair a tuiteam gu a bhi an crann-chùrsan, aig àm am bàis. Air an aobhar sin tha e a' cuir ris, a thaobh nan ain-diadhaich, "Cha'n 'eil iad air an trioblaid'chadh (ar uair sin) coslach ri daoine eile, cha mhò a tha iad air am plaigheadh coslach ri daoine eile," ach tha iad a' dol cho neo-chùramach a mach as an t-saoghal, as mar nach bitheadh iad a riamh air

peacachadh an aghaidh Dhé, agus a' cuir an anaman ann an cunnart damnaidh; "Cha'n 'eil cuibhrichean 'nam bàs." Tha iad coslach ri a bhi a' siubhal fuasgailte, agus air an cuir aig saorsainn a mach as an t-saoghal so, ged bha iad beò gu follaiseach ain-diadhaidh rè uile an lathachan ann. Imridh am priosunach a ta gu bàsachadh aig a chroich airson a chuid aingidheachd, an toiseach a chuibhrichean iarunn a bhi air am bualadh deth a lurgainean; mar sin tha e coslach ri a bhi ag imeachd n'is mò aig saorsainn, an uair da rìreadh a tha e a' dol gu a bhi air a chuir gu bàs airson a pheacaidhean. Cha'n 'eil aig daoine aingidh mar an ceudna cuibhrichean 'nam bàs, tha iad coslach ri a bhi n'is mò aig saorsainn 'n uair a tha iad eadhon aig crioch am beath' pheacach; na a tha iad aig àm sam bith eile.

O so gheibh thu iad a' deanamh bòsd as an creideamh agus an dòchas ann an tròcair Dhé, 'n uair a tha iad na'n luidhe air an leabaidh bàis; 'seadh, gheibh thu iad a' labhairt cho muinighinneach as an tearnadh, as ged a bhitheadh iad air riarachadh Dhia rè fad an lathachan uile: dar is i an fhìrinn, gur e iochdar am bòsda so, a chionn nach 'eil aca cuibhrichean 'nam bàs.

Cha'n 'eil am peacadh agus am beath thruaillidh a' tighinn do an inntinn a chum an cronachadh, agus an toirt gu aithreachas: ach tha smuaintean *(barailean)* muinighinneach, agus dòchas agus creideamh de dheanamh an damhan-alluidh (an diabhoil), a' sealbhachadh an anaim, a chum an sgrios shiorruidh.

O so tha air a ràdh gu'm bàsaich dòchas dhaoine aingidh, cha'n ann romha, ach còmhla riu; tha iad a' toirt an àird an spiorad còmhla. Agus mar so rinn Mr Droch-dhuine. Chaidh a pheacaidhean agus a dhòchas còmhla ris gus a gheata, ach an sin dh'fhàg a dhòchas e, a chionn gu'n do bhàsaich i an sin; ach chaidh a pheacaidhean a steach còmhla ris, gu a bhi na cnuimheag gu a chagnadh 'na choinsiens gu bràch agus gu bràch.

Air an aobhar sin, tha barail a mhuinntir chumanta, a thaobh an t-seòrs bàsachaidh so, gun seadh agus faoin; oir bhàsaich Mr Droch-dhuine coslach ri uan, no mar a their iad ris, coslach ri leanabh-ungte, gu sàmhach, agus gun eagal. Cha'n 'eil mi a' labhairt so a thaobh spàirn nàduir ri bàs, ach a thaobh spàirn na coguis ri breitheanas Dhé. Tha fhios agam gu'n dean nàduir spàirn ri bàs: Chunnaic mi cù agus caora a' bàsachadh gu duilich: Agus mar so faodaidh duine aingidh a dheanamh, do bhrigh gu bheil fuath eadar nàdur agus bàs. Ach eadhon an fheadh, eadhon an uair sin, dar a tha bàs agus nàdur a' strìgh airson maighstireachd, faodaidh an t-anam, a choinsiens a bhi cho beag tùr, cho beag toinisg, cho beag faireachdainn agus cho ain-eolach mu dheighinn a staid thruagh, ris an leabaidh air am bheil an aon thinn na luidhe: Agus mar so faodaidh iad bàsachadh coslach ri leanabh-ungte ann an coslas, ach da rìreadh coslach ri aon a tha le breitheanas Dhé air a cheangal thairis do dhamnadh siorruidh; agus sin fòs leis a bhreitheanas cheudna air an cumail o fhaicinn ciod a tha iad, agus c'àite am bheil iad a' dol, gus an toir iad plumb a mhàn 'am measg nan lasraichean.

Agus mar a tha e na bhreitheanas glé mhòr o Dhia air daoine aingidh a tha mar sud a' bàsachadh, (oir tha e 'gan gearradh o uile chomas aithreachais, agus mar sin o uile chomas tearnaidh,) mar sin tha e na bhreitheanas cho mòr orra-san de an comradan a mhaireas beò 'nan deigh; oir le doigh am bàis, air dhoibh bàsachadh cho sàmhach, cho coslach ri clannungte, mar a their iad ris, tha iadsan air an cruaidheachadh, agus a' gabhail misneach gu dhol air adhart 'nan cùrsa.

Oir air dhoibh a bhi a' sàmhlachadh am beath ri am bàs, am beathan pheacach mhallaichte ri am bàsachadh coslach ri leanabh, ri uan, tha iad a' saoilsinn gu'm bheil na h-uile gu maith, nach 'eil dannadh air tachairt dhoibh; ged bha iad beò coslach ri diabhlan ann am feòil, gidheadh bhàsaich iad coslach ri feogh-

ainn neo-lochdaidh: Cha d'robh cuairt-ghaoth, no stoirm, no cuibhreach, no plàigh sam bith 'nam bàs: Bhàsaich iad cho sàmhach ris an fheoghainn bu diadhaidh 'nam measg uile, agus bha aca creideamh agus dòchas tearnaidh cho mòr, agus labhradh iad cho dàna mu thearnadh, as ged bhitheadh aca dearbh-bheachd air. Ach mar a bhà an dòchas ann am beath, mar sin bha am bàs: Bha an dòchas gun dearbhadh, a chionn nach b'ann de oibreachadh Dhé a bha e, agus bha am bàs gun trioblaid, a chionn gur ann mar sin bha breitheanas Dhé d'an taobh.

Ach, tha mi 'g ràdh, aig faicinn so leò-san a mhaireas beò 'nan deighe, tha iad a' gabhail cridhe gu saltradh 'nan ceuman, agus gu mairsinn air a bhi beò ann am briseadh lagh Dhé; 'seadh, tha iad 'ga ghiulan gu mòr-chuiseach 'nan daoighearachdan; oir mar sin tha e a' leantuinn anns na Sailm; "Cha'n 'eil cuibhrichean 'nam bàs, ach tha an neart daingean, agus mar sin a sios. Air an aobhar sin tha pròis 'gan cuairteachadh (iad-san tha beò nan deighe) mu'n cuairt mar shlabhruidh, tha fòirneart 'gan cuibhrigeadh mar thrusgan." Air an aobhar sin tha iad a' gabhail misneach gu deanamh olc; air an aobhar sin tha iad a' deanamh uaill ann a bhi a' cuir ri aingidheachd. Uime sin; Air an aobhar sin; airson, a chionn gu'n do bhàsaich an comradan, an deigh dhoibh a bhi beò fada ann am beath glé mhi-naomh' agus aingidh, cho sàmhach agus cho coslach ri uain, mar gu'm bitheadh iad neo-chiontach.

'Seadh, tha iad dàna, leis so fhaicinn, gu a cho'-dhunadh, an darna cuid nach 'eil Dia, no nach bi Dia, a' toirt aire do am peacaidhean: "Tha iad a' labhairt gu h-aingidh, tha iad a' labhairt gu h-àrd." Tha iad a' labhairt gu h-aingidh mu'n pheacadh, airson gu bheil iad 'ga dheanamh n'is fearr na tha e leis an fhacal air ainmeachadh a bhith. Tha iad a' labhairt gu h-aingidh mu fhòirneart, anns gu'm bheil iad 'ga mholadh, agus 'ga mheas na ghniomh glic. "Tha iad mar an ceudna a' labhairt gu h-àrd: Tha iad a' suidheachadh

am beul an aghaidh nam flaitheanas, agus mar sin a sios: Agus tha iad ag ràdh, Cionnus is aithne do Dhia? agus am bheil eòlas 'san Ti a's Airde?" Agus tha so uile, cho fada 'sa 's urrainn mise fhaicinn, ag éiridh 'nan cridheachan o an amharc air bàsachach sàmhach agus uan-choslach an comraidean.

"Faic 's iad so na h-ain-diadhaich a ta a' soirbh-eachadh 'san t-saoghal, ('se sin le ràidean aingidh,) tha iad a' fàs ann am beartas."

Tha so, air an aobhar sin, na bhreitheanas mhòr o Dhia, araon air an duine sin a tha a' bàsachadh ann a pheacaidhean, agus mar an ceudna air a chompanach a tha ag amharc air mar sin a' bàsachadh. Tha e a' peacachadh, tha e a' bàsachadh ann a pheacaidhean, agus gidheadh a' bàsachadh gu sàmhach. Ciod a chanas a chompanach ris so? Ciod a bhreitheamh-achd a ni esan air cia mar a dhéiligeas Dia ris, le a bhi ag amharc air bàsachadh sàmhach a chompanaich? Gu cinnteach, cha'n urrainn e, mar o a leithid a sheal-ladh, a ràdh, Anaoibhinn dhomh-sa, oir tha breith-anas fa mo chomhair: Cha'n urrainn e a thional gu uamhasach agus searbh am peacadh, le bàsachadh sàmhach Mhr Droch-dhuine; ach 's ann a dh'im-reas e, ma bheir e breith do réir na tha e a' faicinn, no do réir a reuson thruaillte, a cho'-dhunadh còmhla ris an fheoghainn aingidh o shean, "Gu bheil gach aon a tha a' bàsachadh olc, gu maith ann an sealladh an Tighearna, agus gu'm bheil e a' gabhail tlachd annta; no c'àit am bheil Dia a bhreitheanais?"

'Seadh, tha so gu leòir gu imcheisteachadh an duine a's glice. Bha Daibhidh e-féin air a chuir gu stad, le amharc air bàsachadh sàmhach dhaoine ain-diadh-aidh: "Gu dearbh," ars' ese, "Ghlan mi mo chridhe gun stà, agus nigh mi mo làmhan ann an neo-chiont-as," Salm lxxiii. 13. Tha iad a réir coslais, n'is fearr dheth gu mòr na mise: "Tha an suilean a' seasamh 'mach le sàill, tha aca n'is mò na 's urrainn an cridhe a mhiannachadh; Ach air feadh an là bha mise air mo phlàigheadh, agus air mo smachdachadh gach

madainn." Thug so, tha mi 'g ràdh, air Daibhidh iongantas a ghabhail; 'seadh, agus air Iob agus Ieremiah cuideachd: Ach chaidh e steach do ionad-naomh Dhé, agus a réisd thuig e an crioch; ach cha b'urrainn e a tuigsinn a roimhe; "Chaidh mi a steach do ionad-naomh Dhé." Ciod an t-àit a bha sin; C'uime, an t-àit sin anns am faodadh e fheòrachd ri Dia, agus leis-san a chùis so a thuigsinn; "Réisd, (ars' ese) thuig mi an crioch-san." Réisd chunnaic mi, gu'n do "chuir thu iad ann an àitean sleamhuinn;" agus gu'n do "thilg thu iad a mhàn gu sgrios." Thilg thu iad a mhàn, 'se sin, gu h-obann, no, mar a tha an ath-bhriathran ag ràdh, "Mar ann an tiota, tha iad gu tur air an caitheamh le uamhasan:" Uamhasan nach d'rinn an glacadh air an leabaidh-thinnis, oir cha d'robh aca cuibhrichean 'nam bàs. Ghlac na h-uamhasan air an aobhar sin iad an sin, far am bheil iad fòs air an cumail annta gu bràch. So fhuair e a mach, tha mi 'g ràdh, ach cha b'ann gun saothair, doilgheas agus bioradh ann a àirnean: Cho domhain, cho cruaidh, agus cho duilich a fhuair e, a thighinn gu seòladh iomlan anns a chùis so.

Agus gu dearbh tha so na bhreitheanas dhomhain o Dhia do thaobh peacaich; tha e gu leòir gu tuainealaich a chuir air saoghal uile, a mhàin gu bheil aig an fheoghainn dhiadhaidh a ta 'san t-saoghal ionad-naomh do'm faod iad a dhol, far am bheil oraclan agus facal Dhé, leis am bheil a bhreitheanasan, agus aobhar iomadh dhiubh, air an deanamh aithnichte dhoibh, agus air an tuigsinn leò.

*Fur.* Gu dearbh is frithealadh freasdail tuainealachaidh i so: tha i làn de ghliocas agus de fhearg Dhé: agus tha mise a' creidsinn, mar a thuirt thusa, gu bheil i làn de bhreitheanas do'n t-saoghal. Cò a smuainicheadh, d'am b'eòl Mr Droch-dhuine, agus gidheadh a chunnaic e a' bàsachadh, nach d'robh e na dhuine de bheath agus chaithe-beath naomh, o'n bhàsaich e cho tosdach, cho sàmhach, cho coslach ri uan

no leanabh-ungte: nach deanadh iad, tha mi 'g ràdh, a chò'-dhunadh, gu'n d'robh e na dhuine ionraic ? No ged a b'eòl doibh e agus a bheath, gidheadh fhaicinn a' bàsachadh cho sàmhach, nach deanadh iad a cho'-dhunadh gu'n d'rinn e a shìth ri Dia ? Cha'n 'e sin a mhàin, ach n'is fhaide, nam bitheadh fios aig cuid gu'n do bhàsaich e ann a pheacaidhean, agus gidheadh gu'n do bhàsaich e cho coslach ri uan, nach co'-dhunadh iad, an darna cuid nach eòl do Dhia ar peacaidhean, no gur taitneach leis iad, no gu'm bheil e dh'uireasbhuidh cumhachd, no toil, no cridhe, no sgeil, a chum am peanasachadh, o'n chaidh Mr Droch-dhuine e-féin o bheath pheacach cho sàmhach, cho sìtheachail, agus cho coslach ri uan, 'sa chaidh e ?

*Glic.* Gun chonnspuid, is breitheanas thròm i so o Dhia air daoine ain-diadhaidh ; tha aon a' dol a dh'ifrinn ann an sìth, tha aon eile a' dol a dh'ifrinn ann an trioblaid ; tha aon a' dol a dh'ifrinn air dh'a a bhi air a chuir do'n àit sin le làmh a chomraid ; tha aon a' dol a dh'ifrinn le a shùilean dùinte; agus tha aon eile a' dol a dh'ifrinn le a shùilean fosgailte ; tha aon a' dol a dh'ifrinn a' rànuich, agus tha aon eile a' dol a dh'ifrinn a' deanamh bòsd a flaitheanas agus sonas fad' an rathaid a tha e a' dol ; tha aon a' dol a dh'ifrinn coslach ri Mr Droch-dhuine e-féin, agus tha feoghainn eile a' dol a dh'ifrinn mar a chaidh a bhràithrean. Ach os cinn na h-uile, 'se bàs Mhr Droch-dhuine, a thaobh doigh a bhàsachaidh, bàs a's làna de ribean agus de lìontan do dhaoine ain-diadhaidh : air an aobhar sin 's iad iadsan a bhàsaicheas mar a bhàsaich esan, ceap-tuislidh a 's mò do an t-saoghal : tha iad a' dol, agus a' dol, tha iad a' dol air an adhart gu sìtheachail o oige gu seann aois, agus as sin do'n uaigh, agus mar sin do ifrinn, gun tartar : " Tha iad a' dol mar a théid an damh a chum a mharbhaidh, agus mar a théid amadan gu peanas a chip ; eadhon, araon gu neo-fhaireachdail agus gu neo-chùramach. O ! ach a bhi air tighinn gu geatan

na h-ifrinn; O! ach dar a chì iad na geatan ud air am fosgladh air an son: O! ach dar a chì iad gur i sin an dachaidh, agus gu'n imir iad a dhol do'n àite sin; réisd itealaichidh an sìth agus an sàmhchair air falbh gu bràch; a réisd beucaidh iad coslach ri leòmhnan, sgreadaidh iad coslach ri dràgonan, donnalaichidh iad coslach ri coin, agus crithidh iad ri am breitheanas, mar a tha na diabhlan iad-féin a' deanamh. O! dar a chì iad gu'n imir iad a dhol tre chuairt-shlugaidh agus sgornan na h-ifrinn! dar a chì iad gu'n do dhùin ifrinn a carbadan uamhasach orra; dar a dh'fhosgaileas iad an sùilean, agus a gheibh siad iad-féin an taobh a stigh de bhroinn agus mhionach na h-ifrinn! a réisd ni iad bròn agus guil, agus pronnaidh agus snagaidh iad am fiaclan airson pian. Ach cha'n fhaod so a bhi (no ma dh'imreas e a bhith, gidheadh gu glé ainmig) gus am bi iad air dol a mach as sealladh agus éisdeachd nam muinntir ud a dh'fhàgas iad air an cùl'abh anns an t-saoghal.

*Fur. Glé cheart*, mo nàbuidh mhaith Ghlic-dhuine, tha mi a' tuigsinn gu'm bheil a ghrian a' fàs ìosal, agus gu'm bheil thu air tighinn gu co'-dhùnadh le beath agus bàs Mhr Droch-dhuine; agus air an aobhar sin gabhaidh mi mo chead dhiot. A mhàin an toiseach innseam dhuit, gu'm bheil mi subhach gu'n do choinnich mi riut an diugh, agus gu'm b'e ar sealbh coinneachadh ri staid Mhr Droch-dhuine. Tha mi fòs a' toirt taing dhuit airson do shaorsainn rium, ann an deònachadh dhomh do fhreagairt do m'uile cheistean. 'Se a mhàin a dh'iarrainn d'ùrnuighean, gu'n tugadh Dia dhomh mòran gràs, a chum's nach bi mi beò mar a bhà Mr Droch-dhuine, agus a chum's nach bàsaich mi mar a bhàsaich esan.

*Glic.* Mo nàbaidh mhaith Fhurachair, guidheam do shlàinte agus do shonas ann an corp agus ann an anam; agus ma dh'fhaodas ni sam bith a th'agam air a ràdh mu dheighinn beath agus bàs Mhr Droch-dhuine a bhi feumail dhuit, bithidh mise gu treibh-

dhireach subhach ; a mhàin tha mi 'g iarraidh ort taing a thoirt do Dhia air a shon, agus a bhi 'g ùrnuigh gu treibhdhireach air mo shon-sa, a chum's gu'm bi mise maille riut-sa air ar gleidheadh le cumhachd Dhé, tre chreideamh, a chum tearnaidh.

*Fur.* Amen. Slàn-leat.

*Glic.* Guidheam gu dùrachdach Slàn-leat-sa.

A CHRIOCH.

# AN DUINE SONA.

Bha an Duine Sona air a bhreith ann am Baile an *Ath-bhreith*, ann an Sgìre an *Aithreachais a chum Beath.* Bha e air fhoghlum aig Sgoil an *Umhlachd*, agus tha e a nis beò ann am *Buanachadh;* tha e 'g obair aig *ceaird na Dìchill*, gidheadh tha aige Oighreachd fharsuing ann an Siorramachd an *Toilinntinn Chriosduidh*, agus tha e iomadh uair a' deanamh Gnothaichean *Féin-àicheadh;* tha e a' caitheadh éididh chòmhnard an *Irisleachd*, agus tha aige deise n'is fearr ri chuir air 'nuair a théid e gu Cùirt, de'n goirear falluing rìmheach *Ionracais Chriosd;* tha e gu minig ag imeachd ann an Gleann an *Fhéin-Irisleachd*, agus cuid a dh'uairean a' streap Beinn an *Inntinn Fhlaitheil;* tha e a' gabhail a bhidh-maidne gach madainn air *Urnuigh Spioradail*, agus a' gabhail a shuipeir gach oidhch air an ni ceudna; tha aige *Biadh* ri ith mu nach aithne do'n t-saoghal, agus is e a *Dheoch Bainne* fìor-ghlan Facail Dhé.—Mar so is sona a tha e beò, agus is sona a bhàsaicheas e.—Is sona esan aig am bheil *Umhailteachd-Shoisgeil* ann a *thoil, Ordugh Dligheach* ann a *aigneadhean, Sìth Fhallan* ann a *choinsiens, Gràs Naomhachaidh* ann a *anam, Fior Dhiadhachd* ann a *Uchd, Cuing* an Fhirshaoraidh air a *amhaich, Saoghal faoin* fo'a *chasan*, agus *Crùn Glòire* os a *cheann.—Is sona beath a leithid a Dhuine:*—A chum ruigsinn air sin, faigh *creideamh tearnaidh*, agus *aithreachas a chum beatha —Aich'* thu-féin, *creid* gu daingean, bi 'g *ùrnuigh* gu dùrachdach, *feith* gu foighidneach, *oibrich* gu dìleas, bi *beò* gu naomh, *bàsaich* gach *là, caithris* do chridhe, *stiùir* do mhothachaidhean, *saor* do thìm, *gràdhaich* Criosd, agus bitheadh *fadachd* ort airson Glòir.

## RABHADH DO'N LEUGHADAIR.

A Leughadair Shuairce,

Ann an leughadh na Leabhrach so, thoir an aire, a thaobh suidheachadh na cainnte, nach h-è Leabhraichean a ghabh mi mar riaghailt, ach do réir as mar a chuala mi a riamh a Ghaelic air a labhairt, gu h-àraidh leo-san a's seana agus a's lugha a fhuair de chaochladh air an cainnt' le leughadh. 'Se gu h-àraidh a thug orm mar so a dheanamh, a chum gur h-ann bu luaithe a thuigeadh muinntir an Leabhair; oir tha agam air a thoirt fainear gur iomadh iad nach 'eil a' tuigsinn gu ceart na Gaelic anns am bheil cuid de Leabhraichean air an cuir, agus sin do bhrìgh suidheachadh cuid de bhriathran.

Ciod an ughdaras no an reuson a tha airson tionnda' nam briathrau so, eadhon, *na daoine, na tighean, na dorsan, na suilean*, &c. gu *na daoinibh, na tighibh, na dorsaibh, na sùilibh*, &c. 'nuair a bhitheas *aig, air, do, fo*, no *gu*, &c. romha? Cha bheag an éis a tha a leithid so a' deanamh; 'seadh, agus mòran call dhoibh-san aig nach 'eil cus tìm gu ullachadh airson bith-bhuantachd.

A Leughadair, ma chì thu cuid de mhearachdan ann an cuid de bhriathran anns an Leabhair so, tha air iarraidh ort a smuaineachadh, an *Eadar-theangair* a bhi fada as bho 'n Chlodh-chlàr, na leithsgeul.

Ma tha agad seòladh freagarach r'a thoirt domh, innseam dhuit gu'm bheil mi deònach a ghabhail. Tha mi 'an dùil gu'n giùlan thu leam mar le neach a tha deònach air fèum a dheanamh dhuit, Slàn-leat,

ROB DOMHNULLACH.

## MEARACHDAN AN DEALBH-BHUALAIDH.

| Taobh. | Sreath. | |
|---|---|---|
| 24 | 37 | Airson, an, Leugh, am. |
| 38 | 17 | Airson, Mr, Leugh, Mhr. |
| 41 | 15 | Airson, uabhasadh', Leugh, uabhasach. |
| 43 | 9 | Airson, breithneachadh, Leugh, bhreithneachadh. |
| 51 | 33 | Airson, n'is mò, Leugh, ni bu mhò. |
| 69 | 13 | Airson, agus chreach mi, Leugh, agus gu'n chreach i. |
| 71 | 29 | Airson, tha a muigh, Leugh, tha i a muigh. |
| 84 | 22 | Airson, leirsinn, Leugh, beirsinn. |
| 92 | 4 | Airson, co, Leugh, do. |
| 114 | 28 | Airson, fheorachadh, Leugh, fheorach. |
| 143 | 18 | Airson, togaidh, Leugh, togaibh. |
| 146 | 6 | Airson, Gnathaich, Leugh, Ghnàthaich. |
| 164 | 30 | An deigh, 's urrainn, Leugh, e. |
| 166 | 30 | An deigh, 's urrainn, Leugh e. |
| 175 | 34 | An deigh, mhuinntir, Leugh, phròiseil. |
| 177 | 18 | Airson, lugha, Leugh, liugha. |
| 179 | 33 | Airson, uirean, Leugh, uairean. |
| 198 | 4 | Airson, e le, Leugh, e, le. |
| 211 | 26 | Airson, no, Leugh, na. |
| 219 | 35 | Airson, neo-fhaireachail, Leugh, neo-aithreachail. |

